# GAELIC BOOKS

## Published by Maclachlan & Stewart,

64 SOUTH BRIDGE, EDINBURGH.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Alleine's Alarm, 18mo, cloth, ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Baxter's Call to the Unconverted, 18mo, cloth, | 1 | 6 |
| Blair's Elegy on Mr Kennedy of Redcastle, sewed, | 0 | 4 |
| Boston's Fourfold State, 12mo, cloth, ... ... | 4 | 0 |
| Buchannan (Dugald) of Rannach's Life and Conversion, with his Hymns, cloth, ... ... | 2 | 0 |
| ... Hymns, separately, sewed, ... ... ... | 0 | 3 |
| ... Do. translated by a Missionary, sewed, ... | 0 | 6 |
| Bunyan's Come and Welcome, cloth, ... ... | 2 | 0 |
| ... World to Come, or Visions from Hell, cloth, | 1 | 6 |
| ... Grace Abounding, cloth, ... ... ... | 2 | 0 |
| ... Pilgrim's Progress, (*three Parts*,) ... ... | 2 | 6 |
| ... Water of Life, ... ... ... ... ... | 1 | 0 |
| ... Sighs from Hell, cloth, ... ... ... ... | 2 | 0 |
| Dyer's Christ's Famous Titles, cloth, ... ... | 2 | 6 |
| Grant's Hymns, 18mo, cloth, ... ... ... | 1 | 6 |
| Guthrie's Saving Interest, cloth, ... ... ... ... | 2 | 0 |
| M'Alpine's Gaelic and English Dictionary, 12mo, cl. | 9 | 0 |
| ... English and Gaelic, separately, ... ... | 5 | 0 |
| ... Gaelic Grammar, 12mo, cloth, ... ... | 1 | 6 |
| M'Callum's History of the Church of Christ, 8vo, | 4 | 0 |
| ... The Catholic, or Universal Church, ... | 0 | 6 |
| ... Poems and Songs, 12mo, sewed, ... ... | 1 | 0 |
| M'Farlane's Manual of Devotion, 12mo, cl. 3s. 6d. for | 2 | 6 |
| ... Life of Joseph, 18mo, sewed, ... ... ... | 1 | 0 |
| Livingstone's Gaelic Poems, cloth, ... ... | 3 | 0 |
| M'Intyre's Poems and Songs, 18mo, cloth, ... | 2 | 0 |
| Macdonald's (Dr.) Gaelic Poems, 18mo, cloth, | 2 | 6 |
| Mackenzie's (John) Gaelic Melodist, 32mo, ... | 0 | 4 |
| Muir's (Dr.) Sabbath Lessons, by Forbes, sewed, | 0 | 4½ |
| Munro's Treòiriche, or First Book for Schools, ... | 0 | 6 |
| ... Gaelic Grammar, 18mo, bound, ... ... | 4 | 0 |
| ... Gaelic Primer, and Vocabulary, 12mo, ... | 2 | 0 |
| Ossian's Poems, | 4 | 0 |
| Ross' (William) Gaelic Poems, cloth, 3s. for ... | 2 | 0 |
| Stewart's Grammar of the Celtic Language, 8vo, | 3 | 0 |
| *The Doctrine and Manner of the Church of Rome,* | 0 | 3 |
| *Willison's Sacramental* Catechism, 12mo, sewed, | 0 | 8 |

## GAELIC BOOKS SOLD BY MACLACHLAN & STEWART.

| | s. | d. |
|---|---|---|
| Bible Stories, with 24 Wood-Cuts, ... ... ... ... | 0 | 4 |
| Boston's Crook in the Lot, ... ... ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Brook's Apples of Gold, ... ... ... ... ... ... | 1 | 6 |
| Bunyan's Heavenly Footman, 18mo cloth, ... ... | 1 | 0 |
| ... Holy War, 18mo, cloth, ... ... ... ... | 2 | 6 |
| Burder's Village Sermons, 18mo, cloth, ... ... | 1 | 6 |
| Caird's Sermon,—Religion in Common Life, 12mo, | 0 | 6 |
| Catechism, Shorter, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Mother's, 1d. Gaelic and English, | 0 | 2 |
| ... Brown's Shorter, for Young Children, ... | 0 | 1 |
| Confession of Faith, fcap 8vo, cloth, ... ... | 2 | 6 |
| Connell's (D. M.) Gaelic Astronomy, 18mo, cloth, | 1 | 6 |
| Currie's Spiritual Hymns, 12mo, ... ... ... | 0 | 2 |
| Doddridges Rise and Progress, 12mo, cloth, ... ... | 3 | 0 |
| Earle's Sacramental Exercises, 18mo, cloth, ... | 1 | 6 |
| Flavel's Token for Mourners, 18mo, cloth, ... ... | 1 | 0 |
| Forbes' Gaelic and English Grammar, 12mo, ... | 4 | 0 |
| ... Baptism and the Lord's Supper, ... ... | 0 | 4 |
| History of Animals Named in the Bible, ... ... | 0 | 6 |
| History of Prince Charles, fcap 8vo, cl., 3s; 12mo, | 1 | 6 |
| History of Joseph, ... ... ... ... ... ... ... | 0 | 4 |
| Innes' Instructions to Young Enquirers, 18mo, | 0 | 6 |
| Jacobite Songs, with Portrait of Prince Charles, ... | 0 | 9 |
| James' Anxious Inquirer, 12mo, .. ... . . | 1 | 0 |
| Macdonald's Hymns, 18mo, ... ... ... ... ... | 0 | 2 |
| M'Leod and Dewar's Gaelic Dictionary, 8vo, cl., | 10 | 6 |
| M'Lauchlan's (Rev. Thos) Celtic Gleanings, or Notices of the History and Literature of the Scottish Gael, ... ... ... ... ... ... ... | 3 | 6 |
| M'Gregor's Hymns, ... ... ... ... ... ... ... | 0 | 8 |
| Munro's Selection of Gaelic Songs, ... ... ... | 0 | 4 |
| Peden's Two Sermons and Letters, 18mo, sewed, | 0 | 6 |
| Sum of Saving Knowledge, 12mo, sewed, ... ... | 0 | 4 |
| Thomson's (Dr) Sacramental Catechism, 18mo, sewed, | 0 | 6 |
| Shepherd's Christian Pocket Book, sewed, ... ... | 0 | 1½ |
| Watt's Divine Songs, with Cuts, ... ... ... ... | 0 | 2 |
| Welsh's Sermons, vols. 1 and 3, bound, each, | 2 | 6 |

**BIBLES, TESTAMENTS, AND PSALM BOOKS,**

VARIOUS BINDINGS AND SIZES.

# A CALL

TO

# THE UNCONVERTED

TO

# TURN AND LIVE.

BY

RICHARD BAXTER,

MINISTER OF THE GOSPEL.

---

Turn ye, turn ye from your evil ways; for why will ye die?"—Ezek. xxxiii. 11.

---

EDINBURGH:

MACLACHLAN, STEWART & CO.

MDCCCXLV.

# GAIRM

DO'N

# T-SLUAGH NEO-IOMPAICHTE

## PILLEADH AGUS A BHI BEÒ.

LE

RICHARD BAXTER,

MINISTEAR AN T-SOISGEIL.

---

" Pillibh, pillibh o 'ur droch shlighibh, c'arson a bhàsaich-eas sibh ?"—Esec. xxxiii. 11.

---

DUNÉIDEANN:

MAC-LACHUINN, STIÙBHART, AGUS AN CUIDEACHD.

MDCCCXLV.

# CLAR-INNSEADH.

---

*Cunntas gearr mu thimchioll an leabhar so leis an Olla Calami.*

---

"A measg sgrìobhannan lionmhor Richard Bhaxtair, is e '*Gairm do 'n t-sluagh neo-iompaichte*' obair is ro fheumaile; bha sèathnar bhràithrean air an iompachadh còlath leis. Bha fichead mìle leabhar dheth air an sgoil-eadh ann an corr beag agus bliadhna. Chaidh eadar-theangachadh gu Fraingis, agus gu cànanaibh eile na Roinn-Eorpa: agus dh' eadar-theangaich Mr. Elliot e chum cainnt nan Innseanach. Tha *Olla Cotton Mather* ag innse gu'n d' rinn a leughadh urrad dhrùghadh air Prionns' anns na h-Innsibh, 's gu'n do shuidh e sìos ga leughadh a' sileadh dheur gus an d' eug e!"

# ROIMH-RADH.

---

DO GACH NEACH MI-NAOMH' A LEUGHAS AN LEABHAR SO, GU H-ÀRAIDH DO M' LUCHD-ÉISDEACHD ANN AN SGÌREACHD CHIDERMINSTER.

AIR bhith do 'n Dia shìorruidh a chruthaich sibh chum beatha bhith-bhuan, agus a shaor sibh tre aon Mhac a ghràidh, an uair a chaill sibh sibh-féin, agus 'ur còir air sonas, cuimhneachadh oirbh 'n 'ur peacadh agus truaighe, dhealbh e an soisgeul, agus naisg se e le 'Spiorad, agus dh'àithn e da luchd-teagisg a shearmonachadh do'n t-saoghal, chum, le mathanas a bhi air a thairgse dhuibh gu saor, agus nèamh air a chuir fa'r comhair, gu'm faodadh e 'ur gairm o bhur toil-inntinnean feòlmhor agus o leanmhainn an t-saoghail mheallltaich so, agus eòlas a thoirt dhuibh air a' bheatha chum an do cruthaicheadh agus an de shaoradh sibh, mu'm bàsaich sibh gun tearmann. Cha do chuir e d' ar n-ionnsaidh fàidh no abstol, a fhuair an teachdaireachd o Thaisbeanadh neo-ghnàthach, ach tha e 'g 'ur gairm le luchd-teagaisg ghnàthaichte, aig am beil barantas uaith féin an soisgeul sin a' shearmonachadh, a chuireadh air tùs an céill le Criosd agus le 'chuid abstol. Tha'n Tighearna ri freiceadan oirbh, agus 's léir dha cho dearmadach 'sa tha sibh air agus air 'ur crìch dheireannaich féin, agus cho neo-chùramach 's a tha sibh mu nithe sìorruidh, mar dhaoine nach tuig ciod a tha aca r'a dheanamh no r'a fhulang. 'S léir dha cho dàn' ann am peacadh, cho neo-sgàthach roi' bhagradh, agus cho neo-chùramach 'sa tha sibh m'ur n-anmaibh, agus gu'm beil gnìomharran nan ana-creideach 'n-ur caithe-beatha am feadh a tha aidmheil nan Criosdaidhean 'n-ur briathraibh

Tha e fiosrach gu'm beil an latha uabhasach dlù dhuibh, 'san tionnsgainn 'ur sìor-dhòlas, 'ur caoidh agus 'ur gearan gun tairbh, ann an dòrainn agus ann an ea-dòchas; agus reubaidh bhi cuimhneachadh air 'ur n-amaideachd na h-anmannan asaibh, mar bac sibh e le fior-iompachadh. 'S aithne do 'n Tighearn 'ur cŏr, ni's fearr na's aithne dhuibh féin e; agus o thiom-chridhe d'ur n-anmaibh peacacha truagha, dh' earalaich e air a luchd-teagaisg labhairt ruibh 'na ainm féin, chum 'ur peacadh agus 'ur truaighe fhoillseachadh dhuibh gu soilleir, agus cia truagh 'ur crìoch, agus cia brònach an t-atharrachadh a thig oirbh gu h-aithghearr, ma théid sibh beagan ni's faide air 'ur n-aghaidh. Leis mar cheannaich e sibh le luach cho daor, le fuil a Mhic Iosa Criosd, agus a thug e dhuibh gealladh cho coitcheann saor air mathanas peacaidh, air deagh-gean agus air glòir shìorruidh, dh' iarr e air a luchd-teagaisg so uile a thairgse dhuibh mar thiodhlacan Dé; agus earalachadh oirbh smaointeachadh air mòr-luach na tairgse, agus am feum a th' agaibh oirre. Is truagh leis a bhi 'g amharc oirbh bàit' ann an ro-chùram saoghalta, agus ann an ana-miannaibh feòlmhor, an dian-thòir air faoineachd cloinne-bige, agus a mi-bhuileachadh 'ur n-aimsir ghoirid, luachmhor, air nithibh gun seadh; an aimsir 'sam bu chòir dhuibh sibh-féin ullachadh fa-chomhair na beatha sìorruidh: agus air an aobhar sin sparr e air luchd-teagaisg an t-soisgeil bhi 'g éigheach 'n-ur déigh, agus innse dhuibh gu'm beil sibh a' call 'ur saothair, agus an cunnart 'ur n-anmaibh a chall cuideachd, agus a nochdadh dhuibh cia mòr agus math na nithe sin a gheibh sibh gun teagamh, ma dh' éisdeas sibh ris a' chuireadh so. (Isa. lv. 1—3.) Fhreagair an luchd-teagaisgàithne Dhé: Thàinig iad d' ar n-ionnsaidh leis an teachdaireachd a dh' earalaich e dhaibh a shearmonachadh dhuibh le dùrachd an àm, agus an an-àm: agus thog iad an guth mar tròmpaid, a leigeil 'ur seacharanaibh peacach ris duibh. (Isa. lviii. 1; 2 Tim. i. 3.) Ach mo thruaighe! chum am mulad-san, agus 'ur léir-sgrios féin, dhùin sibh 'ur cluasan, ragaich sibh 'ur muinealan; chruadhaich sibh 'ur cridheachan, agus bhrist sibh an cridhe-san; agus chuir sibh air an ais iad chum Dhé le osnaich, a dh' innseadh dha gu'n do reic iad a theachdaireachd ribh ach

nach do drùigh i oirbh, agus gur gann a fhuair iad éisdeachd iomchuidh uaibh. Och ! nach bu tobraichean dheur sùilean luchd-teagaisg, chum gu'n guileadh iad air son aineolais am pobuill, aig am beil Criosd, mathanas, beatha bhith-bhuan, agus flaitheas na glòire 'nan tairgse; gidheadh, aig nach eil cridhe a' ghabhail eòlais orra, no g'am meas a réir an luach ! aig am faodadh Criosd, gràs, agus glòir a bhith, cho math 's aig daoine eile, mar bhitheadh an aineolas agus di-meas toileil. O ! nach lionadh an Tighearn ar n-anmannan le tuilleadh tiomchridhe do na truaghannan so, chum gu'n tilgeamaid sinn-féin aig an casan ; gu'n leanamaidh iad chum an ionadaibh-còmhnaidh, agus gu'n labhramaid riù le deuraibh goirte. Shearmonaich sinn fada do mhòran diù gun tairbh sam bith, dhealbhadh briathran soilleir so-thuigsinn, ach tha àireamh mòr dhiù nach tuig : dhealbhadh briathran guineach drùighteach a thoirt mothachaidh dhaibh, ach cha mhothaich iad. Na'n drùigheadh an iompaidh is cudthromaich' orra, mhosglamaid iad. Na'n oibhricheadh na nithe is blast' orra, thàlaidheadh an luchd-teagaisg riu féin iad. Na'm drùidheadh am bagradh borb is uabhasaich orra, bhiodh iad fo gheilt-chrith air son an aingidheachd. Nan eòrdadh firinn agus treibhdhireas riù, chuirt' iompaidh orra gun dàil. Nan éisdeadh iad ris an Dia a chruthaich iad, agus ri Criosd a cheannaich iad, dh'atharraicht' an còr air ball. Nan éisdeadh iad ris na sgriobturan naomha, cha b' fhada gus an tugte buaidh orra. Nan éisdeadh iad ri reuson, seadh, ris an reuson is treise, agus is fearr,cha teagamh nach cuirt' iompaidh orra gu luath. Nan éisdeadh iad ri 'm fiosrachadh féin, agus ri fiosrachadh an t-saoghail gu léir, leasaicht' a' chùis : seadh, na'n éisdeadh iad r'an cogaisibh féin, bhiodh an staid ni's fearr na tha i. Ach mar éisdear ri gnè air bith, ciod tuilleadh a nìthear riù. Ma nìtear di-meas air Dia nèimhe, cò a bheirear fainear? Ma nìtear di-meas air gràdh luachmhor, agus fuil rìoghail an Fhir-shaoraidh, ciod e air am bi meas ? Mar creid iad gu'm beil glòir ion-mhiannaicht' anns na nèamhaibh, agus mas neo-ni leo gàirdeachas sìorruidh; ma ni iad sgèig air ifrinn agus dàmhsa mu bhruaich an t-sluic gun iochdar, agus sùgradh ri teine mìllteach, 'nuair bhios Dia agus daoine a' toirt

rabhaidh dhaibh a bhi air am faicill; ciod a nithear ris na h-anmaibh truagha sin?

Aon uair eile, ann an ainm Dhé nam flaitheas, reicidh mi 'n teachdaireachd a sparr e orm, agus fàgaidh mi agaibh i ann an sgrìobhadh seasmhach, buan, g' ur n-iompachadh no g' ur dìteadh chum 'ur n-atharrachadh no dh' éiridh ann am breitheanas 'n-ur n-aghaidh; agus gu bhi mar fhianais 'n-ur n-aghaidh, gu 'n d' fhuair sibh aon uair cuireadh dùrachach gu pilleadh. Cluinnibh-sa gu léir a ta 'n-ur tràillean do 'n diabhol, do 'n t-saoghal, agus do 'n fheòil; sibhse tha caitheamh 'ur n-aimsir an tòir air suaimhneas talmhaidh; agus a' bàthadh 'ur cogaisean le misg, le craos, le diomhanas, agus macnus amaideach, sibhse d'an léir am peacadh, gidheadh, a tha 'ga chur 'an gnìomh, mar gu'n cuireadh sibh an Dia Uile-chumhachdach gu dhùlan, agus mar gu'n abradh sibh ris e dheanamh n'as urrainn e, agus gun bhur caomhnadh? Cluinnibhs' uile nach cuimhnich Dia, agus nach eil a gabhail tlachd ann an nithibh naomh', ann am facal no ann an aoradh an Tighearn, ann an smuaintibh no 'n iomradh air beatha shìorruidh; sibhse tha neo-chùramach m'ur n-anmaibh neo-bhàsmhor; agus nach builich aon uair a dh'fhaicinn ciod an staid anns am beil iad, cò dhiù tha iad mi-naomha no naomha agus deas r'an taisbeanadh an làthair an Tighearna! Cluinnibhs' uile, a pheacaich an aghaidh soluis, a thruaill sibh féin le aindiadhachd, agus as-chreideamh, agus nach toir creideas do dh' fhacal Dé. An tì aig am beil cluas a chum éisdeachd, éisdeadh e gairm ghràsmhor, gidheadh, uabhasach Dhé! Tha shùil oirbh rè na h-ùine so, tha bhur peacannan sgrìobht' ann an leabhar a chuimhne, agus cluinnidh sibh gu deimhin e rithist; tha'n leabhar ann an gléidhteachas Dhé 'san àm so, agus sgrìobhaidh se e air 'ur n-anmaibh le uabhasaibh; agus an sin gleidhidh sibh-féin e. A dhaoine peacach, is truagh gun fhios agaibh ciod a tha sibh a' deanamh; agus cò dha tha sibh a' toirt oilbheum fad na h-ùine so. Is dòrachadas a' ghrian féin an làthair glòir na mòrachd sin, do'm beil sibh a' toirt masladh gach là, agus a bhrosnaich sibh a chum féirge 'n-ur n-aghaidh féin. Cha b' urra' na h-ainglean pheacach seasamh 'na làthair, ach thilgeadh sìos iad do dhòrainn shìorruidh

agus an dàna do cnuimhibh dìblidh mar tha sibhse, oilbheum a thoirt do Dhia gu dùlanach, agus cuir an aghaidh an Uile-chumhachdaich, a ghairm sibh o neo-ni! O! nach robh am fios is lugha agaibh air an staid bhrònaich anns am beil na h-anmannan sin a bhrosnaich an Dia 'nan aghaidh féin. Théid aig facal Dé leis an do ghairmeadh air tùs thu bho neo-ni, air do ghairm a rithist gu neo-ni. Cuiridh gruaim a ghnùis' ás dut, agus tilgidh e mach thu ann an iomall dòrchadais. Is ăit leis na diabhoil a bhuair thu, mar rinn thu, cha n-eil a dhì orra ach cead o 'n Tighearna, do ghlacadh agus do ghnàthachad mar an cuid féin! 's an sin bithidh tu ann an ifrinn gun dàil. Ma tha Dia 'na t'aghaidh, tha gach ni 'na t'aghaidh. Cha n-eil an saoghal so ach mar ghainntir dhut ge mòr do ghràdh air; cha n-eil thu ach air do choimhid ann gu latha na féirge. (Iob xxi. 30.) Tha 'm Breitheamh a' teachd! tha t'anams a' triall! Seadh, an ùine ghearr, their do chàirdean féin gu'n d' eug thu; agus chì thu 'n sin na nithibh air am beil thu 'n dràst' a' deanamh dì-meas, agus mothaichidh tu gur fior an ni nach do chreid thu roimhe. Bheir am bàs na h-urrad dearbhaidh dhut air a' chùis, 's nach faod thu cuir 'na aghaidh; dearbhadh a thilgeas bun os-ceann gu tŭr do bhreisleach fhéin-spéiseil, agus do chonnspaid an aghaidh facail agus slighe Dhé. Agus an sin thig grad atharrachadh air t'inntinn! An sin bi 'n ad' neo-chreideach mas urrainn thu: seas ris gach cainnt bu ghnà leat a labhairt an aghaidh nan sgriobturan, agus an aghaidh beatha nèamhaidh, naomha. Dean a' chùis sin a thagradh an làthair an Tighearna bu gnà leat a chonnsachadh an aghaidh do luchd-teagaisg, agus na h-aiteam air an robh eagal Dé. Seas an sin ri do sheana-bharailibh, agus ri do smuaintibh tarchuiseach air dìcheall nan naomh. Deasaich a nise do reusan is treise, seas suas an làthair do bhreitheimh, agus tagair gu duineil cùis do bheatha fheòlmhoir, shaoghalta, agus aindiadhaidh. Ach biodh fios agad gu'n tagair thu ri neach nach faod thu a bhagradh uat, mar a ni thu air do cho-chreutairean. O! anmain thruaigh mheallta! cha n-eil ach sgàile tana feòlmhor eadar thu agus an sealladh uabhasach sin a chuireas tosd ort an ùine ghearr, agus a bheir ceòl agus aigneadh eile dhut! Cho luath 'sa thàirneas

am bàs an sgàile so, chì thu na dh' fhàgas gun smid thu. Agus is ro grad a thig an làtha agus an uair sin! Mu'n caith thu ach beagan tuilleadh ùine ri sùgradh, mu'n caith thu ach beagan tuilleadh do lòn blasta mu'm meal thu ach beagan tuilleadh do 'n urram agus do'n t-saibhreas shaoghalta, strùighear do chuibhrionn, crìochnaichear do shòlas, triallaidh gach ni air an do shocraich thu t'inntinn, gach ni air an do reic thu do Shlànaighear agus do shonas; agus cha-n fhàgar agad ach an cunntas trom. Mar mheirleach ladorn' a shuidheas gu misgeach ceòlmhor 'san taigh-òsda, ag òl na braide, gus am bi a mhuineal an sàs acasan a tha gu dian an tòir air; 's ionann 'ur cor-sa. Am feadh a tha sibh air mhisg le ro-chùram agus sòlas feòlmhor, agus a' deanamh uaill ás bhur nàire, tha 'm bàs gu dian an tòir oirbh, g' ar glacadh, chum na h-anmannan a spìonadh asaibh, agus an iomain do'n àite air am beag a tha sibh 'san àm a' smuainteachadh. Abraibh an uair bha sibh gu gniomhach dàna ann am peacadh, gun robh maor a' teachd le cabhaig g'ur glacadh, agus g'ur cuir gu bàs, ged nach faca sibh e, gidheadh nam biodh fios agaibh gu'n robh e ri tighinn, nach cuireadh so stad air 'ur sùgradh, agus nach biodh sibh a' smuainteachadh air cabhag a mhaoir, agus ag éisdeachd c' uin' a bhuaileadh e 'n dorus. Is truagh nach tuigeadh sibh cabhag a' bhàis; ged nach d' rug e oirbh fhathast! cha n-eil teachdair cho luath ris! cha n-eil maor cho cinnteach ris! cha chinntiche gu'n toir a' ghrian a' solus duibh sa' mhadainn, na gu'n tig am bàs gun dàil oirbh; agus c' àit' an sin am beil 'ur sùgradh agus 'ur sòlas? An toir sibh a dhùlan gu fanaideach? An dean sibh ball-magaidh do 'n dream a thug rabhadh dhuibh? Am fearr an sin a bhi cràbhach, diadhaidh, no saoghalt' agus ana-miannach? Agus an sin cò is sealbhadair air na nithibh a bha sibh a' càrnadh suas? Luc. xii. 19—21.

O! dhaoine peacach' neo-chùramach, is truagh nach eil fior-eòlas agaibh air mòr-luach a ghràidh a tha sibh a' dearmad, agus air fuil luachmhor Chriosd, air am beil sibh a' deanamh tàir! O nach ann a bha eòlas agaibh air saibhreas slàinteil an t-soisgeil! O! nach ann a bha an t-eòlas is lugha agaibh air cinnt agus firinn, glòir agus sonas na beatha sìorruidh, air nach socraich

sibh ur n-inntinnean, agus nach gabh sibh os-làimh iarraidh os-ceann gach ni. Nam biodh an t-eòlas is lugha agaibh air a bheatha shìorruidh an làthair Dhé, a bheatha a tha sibh a nis' a'dearmad, cia grad a chuireadh sibh cùl ri bhur peacadh ? cia grad a dh' atharraicheadh sibh 'ur n-inntinn agus 'ur beatha, 'ur giùlan agus 'ur cuideachd, agus a philleadh sibh 'ur cùram agus aomadh 'ur tograidhean a chum sruth-chlais eile ?

Seadh, ceadaichibh dhomh innseadh dhuibh, gur beag 'ur n-eòlas air an eadar-dhealachadh sin a th' air talamh féin, eadar a bheatha sin a dhiùlt sibh, agns a' bheatha do'n d'rinn sibh roghainn. Tha na daoine naomh' an co-chainnt ri Dia, 'nuair is gann tha chridhe agaibhse smaointeachadh air; agus an uair nach eil sibhs' ach an co-chainnt an t-saoghail agus na feòla, tha 'n comhluadair-san air nèamh, am feadh a tha sibhse 'n-ur coigrich do'n ionad sin, agus 'ur brù agaibh mar Dhia, agus an tòir air nithibh saoghalta. Tha iadsan an tòir air sealladh do ghnùis ghlòrmhor an Ard-rìgh, 'nuair nach eil sibhs' ag iarraidh aon ni is àirde no 'n talamh. Tha iadsan ri saothair fa-chomhair na beatha gun chrìoch, anns am bi iad mar na h-ainglean, 'nuair a tha sibhse gu h-iomaguineach a' ruagadh nan samhla mealltach, 's a' càrnadh suas nithibh diombuan nach meal sibh ach gearr. Cia dìblidh, truagh, a' bheatha thalmhaidh, fheòlmhor, pheacach, agus aindiadhaidh, an coimeas ri beatha spioradail, luachmhor, nan creideach. 'S tric bu duilich leam a bhi 'g amharc air leithid nan daoine so, le dealas an t-saoghail, a' caitheadh am beatha le cùram agus le saothair, gun a bheag a sholar, ach beagan lòin agus aodaich, no beagan do thoic dhiombuain, do shuaimhneas feòlmhor, no do dh' urram faoin, mar nach biodh ni bu luachmhoire aca r'a chuimhneachadh. Ciod an t-eadar-dhealachadh a ta eadar beatha nan daoine sin, agus beatha nam brùidean a gheibh bàs, a chaitheas an aimsir ri ithe, agus ri saothair ? Cha bhlais iad an sòlas nèamhaidh sin is lòn anma do 'n chreideach. O ! pheacacha truagha ! Dh' fhaodadh sibh beath' is sòlasaiche na so a chaitheadh, nam biodh sibh toileach, da-rìreadh toileach, éisdeachd ri Criosd agus teachd a dh' ionnsaidh Dhé. Dh' fhaodadh sibh an sin tarruinn dlù do Dhia le dànadas, ar n-Athair nèamhaidh a ràdh ris, agus earbs' ás gu muinghinneach. Ma dh' amhairceas sibh air

geallaidhean, faodaidh sibh a ràdh is leinn féin iad so uile. Ma dh'amhairceas sibh air mallachd, faodaidh sibh a ràdh, shaoradh uaithe so sinn. An uair a leughas sibh an lagh, is léir dhuibh cò uaith a shaoradh sibh; an uair a leughas sibh an soisgeul, chì sibh 'ur Fear-saoraidh, chì sibh sruth-chlais a ghràidh, a bheatha naomha, agus fhulangas; faodaidh sibh a lòrg-achadh ann an obair 'ur slàinte, air a dheuchainn, air a dheuraibh agus air fhuil. Chì sibh am bàs làn-chlaoidhte, nèamh fosgailte gu farsuinn fial, 'ur n-aiseirigh agus 'ur glòrachadh daighnicht' ann an aiseirigh agus ann an glòrachadh 'ur Tighearna. Ma dh' amhairceas sibh air an naomh-shluagh, faodaidh sibh 'ur bràithrean agus 'ur chòmpanaich a ràdh riu. Ma dh' amhairceas sibh air daoine mi-naomha, is aobhar gàirdeachais leibh gu'n do shaoradh sibh o 'n staid anns am beil iadsan. Ma dhearcas sibh air na nèamhan speur-ghlan, air a' ghréin, air a' ghealaich, agus air na reulltan fior-ghlan gun àireamh, nach ion duibh a ràdh, is glòrmhoire gu mòr gnùis ar n-Athar neamhaidh-ne no na soilse dhealrach sin uile; agus is glòrmhoire an sonas a bheir e mar òigh-reachd shìorruidh d'a naomh-shluagh. Cha-n fhaca sùil cha chuala cluas, agus cha do thuig cridhe duine an t-shìorruidheachd shona glòrmhor a gheall an Dia nach breugaichear d' a theaghlach reasont' air thalamh, a bheir géill d' a iarrtas. Ma smuainticheas sibh air an uaigh, faodaidh sibh a chuimhneachadh le gàirdeachas gu'm beil 'ur n-Athair nèamhaidh, 'ur Slànaighear beannaichte, agus an Spiorad glòrmhor, cho dlù an dàimh d'ur luaithre, as nach faodar a dhi-chùimhneachadh no dhearmad; ach ath-bheothaichear e ni's cinntiche, no na luibhean agus blàithean nan raon 'san earrach. Do bhrigh gu'm beil an t-anam, freumh a' chuirp, sìor bheò; agus gu'm beil Criosd freumh a' chuirp agus an anma sìor bheò. Seadh, faodar am bàs rìgh nan uabhas a chuimhneachadh le gàirdeachas; do brìgh gu'n robh dùil agaibh ris, d'ar saoradh, o fhuigh-eal peacaidh agus àmhghair; agus a leigeadh ris duibh na nithibh sona air an cuala sibh iomradh, chum is gu'm mothaicheadh sibh o 'ur fiosrachadh féin cia luachmhor a chuid a ròghnaich sibh, eadhon, creideamh, naomhachd, agus fior ionracas. Leigear a' chùis fo bhur breth féin a chàirdean gràdhach. Nach roghnaiche leibh gu

mòr, a bhi cinnteach á sonas sìorruidh, agus a bhi deas chum an saoghal so fhàgail air iarrtas bàis, na bhur beath a chaitheadh mar an aiteam aindiadhaidh, aig am beil an cridhe trom-luchdaichte le misg agus ro-chùram na beatha so, agus air an tig am bàs gu h-obainn? Luc. xxi. 34, 36.

O! dhaoine amaideacha truagha! (Gal. iii. 1,) ciod an drùidheachd a lion 'ur n-anmannan leis na h-urraid boile, agus 'ur cridhe leis na h-urraid mharbhantais is gur nàimhdean cho bàs-mhor sibh dhuibh féin! an ruith sibh cho crosta, dian a chum dòrainn ás nach faod facal Dé no iompaidh dhaoine bhur n-nntinnean atharrachadh, 'ur làmhan a bhacadh, no stad a chuir oirbh gus am fàg sibh àit 'ur teasairginn. Seadh, a dhaoine aingidh cha mhair a' bheatha so gu bràth; cha-n fhuirich na fhoighidean so ruibh gu sìorruidh. Na saoilibh gu'm mi-ghnàthaich sibh 'ur Cruithear agus 'ur Fear-saoraidh; gu'n toir sibh géill d'a nàimhdibh; gu'n truaill sibh 'ur n-anmannan féin; gu'n cuir sibh dragh air an t-saoghal; gu'n dean sibh eacoir air an eaglais; gu'n toir sibh oilbheum do'n t-sluagh dhiadhaidh; gu'n cuir sibh càmpar air 'ur luchd-teagaisg; no gu'm bac sibh ath-leasachadh creidimh; na saoilibh gu dean sibh so uile, gun dìoladh air a shon. Cha n-eil fios agaibh ciod a chosgas so dhuibh, ach gheibh sibh fios air gu goirid, an uair a ghabhas an Dia cothromach cunntas dibh, agus a bhuineas e ruibh air mhodh nach do bhuin'ur n-uachdarannan saoghalta no'ur n-aodhairean mi-chùranach ruibh, mur gabh sibh roimh dhòrainn shìorruidh le fior-iompachadh, agus le grad umhlachd a thoirt do ghairm Dhé. An tì aig am beil cluasan a chum éisdeachd éisdeadh e, am feadh a ta àrd-ghuth na tròcair a' toirt cuireadh dha.

Is léir dhomh cunnuil aingidh a ta dlù-leanmhainn ri cridheachan mhòrain do dhaoine aindiadhaidh. Tha iad am barail nach eil Dia cho cùramach mu smuaintean, bhriathran, agus ghniomharran dhaoine, 'sa tha chléir a' cur an céill daibh; agus air an aobhar sin, is ro bheag an cùram féin diù. Chum an aindiadhachd so a leigeil ris do 'n dream sin, cuiridh mi orra na ceistean so a leanas.

1. An saoil thu gur coma le Dia co dhiù a's duine no

brùid thu ? Mas a h-eadh, cò a chruthaich agus a ghléidh thu ? Mur h-eadh, bìdh cinnteach gur math leis do ghiùlan a bhi mar dhuine. Cha n-eil neach sam bith cho amaideach 's gu 'n dean e obair ealanta, gu 'n tog e taigh, no long, gun chùram a bhi air am freagair iad am feum àraid féin. Na leigeadh 'ur nàire dhuibh amaideachd cho mhòr a chur ás leth an Dé a ta neo-mhearachdach an gliocas, 's gu'n cruthaicheadh e creatair cho luachmhor ris an duine, sgeadaichte le ceudfath cho oirdheirc gun tuilleadh cùram a ghabhail deth. C'arson a thug Dia dhut anam comasach air eòlas a ghabhail air féin ; c'arson a thug e cridhe dhut comasach air lasadh le gràdh dha, mas a co ionnan leis thu bith eòlach no ain-eolach air ; thu gràdh no fuath a thoir dha ? nach faic thu ann an obair cruthachdaidh an t-saoghail, gach nì air a dhealbh a chum fheuma féin ! tha na brùidean aineolach air Dia ; cha n-urrainn iad gràdh a thoirt da, do bhrìgh nach do dhealbhadh iad chum na crìche sin ; ach tha do chruth-s' a' dearbhadh gu'n do chruthaicheadh tu air son Dhé, agus air son saoghail eile.

2. An saoil thu gu'm beil Dia uile-làthaireach, neo-chrìochnach, agus uile-dhiongmhalta ? Mur saoil thu so, cha n-eil thu creidsinn gur Dia e ; agus is mi-reasonta r'a smuainteachadh gu'n do chruthaich Dia saoghal a's mò luach na e-féin ! oir cha chomhpàirtich neach sam bith na's mò na tha aige féin. Ach mas éigin dut aideachadh gu'm b'eil Dia uile-làthaireach, agus cho freasdalach air gach neach fa-leth, is ged nach biodh creatair air bith eil aige r'a thoirt fainear, is eigin dut aideachadh nach eil e neo-chùramach mu cridhe agus mu ghiùlan chlann-daoine : oir tha iad 'na shealladh do ghnà.

3. An saoil thu gur coma le Dia ciod a thàrlas do d' chorp ? an coma leis am bi thu tinn no slàn ? beò no marbh ? mas a coma, cò uaidh' a fhuair thu beatha, slàint' agus teachd-an-tìr ? ma fhuair thu o neach eil ach o Dhia iad, innis cò e ? nach eil thu a' guidheadh beath' agus slàint' o Dhia ? am beil thu cho dàna a's gu 'n abair thu ris, cha dean mi bun ás do chàirdeas, cha bhi mi a d' chomain air son beatha no lòin latha eile ? ma tha thu cho dàna 's gu 'n abair thu so, is duine dall aindiadhaidh thu. Ma shaoileas tu gu'm beil spéis aig Dia do d' chorp, an saoil

thu nach eil spéis aige do t'anam, is mò luach? ma tha e ga t'àrach le saibhreas a mhathais nach traogh, bi cinnteach nach co-ionnan leis thu gràdh no fuath a thoir dha an éirig a chàirdeis.

4. An creid thu gur e Dia Ard-fhear-riaghlaidh an t-saoghail? mur e, cha n-eil an saoghail fo riaghailt chothromaich sam bith. Ach ma's éigin dut aideachadh gur e Dia ard-fhear riaghlaidh an t-saoghail, cia neo-ghlic agus mi-chothromach am fear-riaghlaidh a b' àill leats' a dheanamh dheth, ma shaoileas tu gu'm beil e suarach mu rùin agus mu ghiùlan a chuid iochdaran? cha n-eil an so ach a bhi 'g àicheadh gur Dia e.

5. Mas a coma le Dia ciod a tha 'n ar n-inntinnean agus 'n-ar gniomharran. C'arson a dhealbh e lagh d'ar smuaintibh, d' ar briathraibh, agus d' ar gniomharraibh? an sparradh e oirnn an ni bu choma leis? an toirmisgeadh e am peacadh cho teann n'am bu choma leis ged' chuireamaid an gniomh e? an gealladh e beatha shìorruidh do'n ùmhlachd naomha, n'am bu choma leis ged' chaitheamaid ar beatha gu h-eas-umhal, mi-naomha? Am bagradh e daoine aindiadhaidh le ifrinn n'am bu choma leis ged' bhitheamaid aindiadhaidh. Am beil thu cho ro dhàna 's gu'n abair thu, gur math leis an Dia chumhachdach, naomha, an saoghal a riaghladh le bréig, agus daoine 'mhealladh gu ùmhlachd? Tha againn ann an lagh nàduir, cha n-e mhàin comhairl' ar leas, ach dòchas an t-sonais shìorruidh, agus bagradh na dòrainn bhith-bhuan, as eugmhais nach faodar an saoghal a riaghladh; agus gu cinnteach cha n-ann le mealtaireachd, a ta gliocas gun mhearachd, uile-chumhachd, agus mathas nach traogh a' riaghladh an t-saoghail.

6. Mur biodh Dia ro-chùramach mu'r cridhe agus mu'r giùlan, c'arson a dheanadh e an soaghal freasdalach dhuinn? Nach tug e grian, gealach agus reulltan a dheanamh an iùil duinn; an talamh agus a luchd-àiteachaidh a fhreasdal d'ar feum, le'm brìgh agus le'm beatha; agus an abair thu nach eil e ro chùramach mu'r cridhe agus mu'r giùlan! Tha so cho amaideach r'a ràdh, is ged' abradh tu gu'n do cruthaich Dia an saoghal an diomhanas, agus nach do ghabh e cùram sam bith dheth o'n àm sin.

7. Mur biodh Dia cùramach mu leas ar n anmannan cha chuireadh e 'Mhac g' ar saoradh g' ar glanadh o aingeachd, agus g'ar naomhachdadh mar shluadh sònraichte dha féin. Tha luach-saoraidh nam peacach, agus deagh-rùn iongantach Dhé, ann an obair ar saoraidh, a' taisbeanadh gu soilleir gu'm beil fuath aig air a' pheacadh, agus gur ro mhòr a ghràdh air naomhachd.

8. Mur tugadh Dia fainear ar n-anmannan agus ar beusan cha tugadh e mar obair d'a mhinistearaibh a bhi 'g ar cuireadh gach latha chum aithreachais agus naomhachd beatha, cha sparradh e orra urrad shaothair a bhuileachadh air peacaich a chum an cosnadh do Dhia ; ni mò a dh' òrduicheadh e chum na crìche so, gach deagh ghnìomh diomhair agus follaiseach. Am beil Dia a' sparradh an t-saothair so a bhuileachadh air nì mu'm beil e caoin-shuarach ?

9. Ni mò a chlaoidheadh Dia na h-aingidh ann an ifrinn na dòrainn an taobh thall do'n uaigh, no le dioghaltas uabhasach a bhos, mar tha na mìltean a' mothachadh : na'm biodh e coma mu'n smuaintean mu'm briathran agus mu'n gnìomharran. Shaoilinn gu'n tuigeadh na h-aingidh a ta 'g osnaich fo smachd cho tric, gu'm beil sùil aig Dia air an cridhe agus air an giùlan.

10. Agus cia mar dh'fhaodas an spiorad naomha 'bhi mar Fhear-naomhachaidh againn, mas a coma le Dia co-dhiù, a bios sinn glan no neo-ghlan ? am beil thu cho ro dhàna a's gu'n abair, no gu'n smuaintich thu gu'n do ghabh an Spiorad naomh' obair gu'n fheum os-làimh ?

11 Shaoilinn gu'n tuigeadh sibh, o mhi-rùn a' bhuaireadair, gu'm beil Dia naomha, agus gur fuathach leis eacoir ; agus gur fior fhacal-san, a ta 'toirt fios duinn air dioghaltas sìorruidh a' pheacaidh. Tha 'n sgriobtur a' toirt fios duinn air tuisleadh nan aingleau agus gu'n d'rinn am peacadh diabhoil do mhòran diù, agus gur eascairdean mi-rùnach iad do shonas an duine. Agus nach soilleir dhuibh gur fior sin ? Cia mar eile 'bhiodh iad a' buaireadh dhaoine cho dùrachdach, mar tha sinn a' mothachadh mo thruaighe bho fhéin-fhiosrachadh ?

12. Fa-dheòigh. Ma shaoileas sibh a-rìreadh, gu'm beil Dia (an t-ard Fhear-riaghlaidh sìorruidh, uile-làthaireach, a tha cumail suas an t-saoghail le 'uile-

chumhachd,) a' ghabail cho beag cùram do dhaoine agus d' an gniomharraibh; is gur coma leis cò dhiù a bhios iad naomha no mi-naomha, ùmhal no eas-ùmhal d'a lagh: an sin, measaibh, gur co beag cùram is còir dhuibhs' agus d' ur bhràithrean a ghabhail do na nithibh sin?

C'arson a cheilear an fhìrinn! Tha na h-aingidh air tuiteam cho fad' o Dhia, agus cho domhainn annta féin, as gu'm beil iad mar Dhé 'nam barailibh mearachdach féin, agus cha-n aithne dhaibh Dia, ach iad féin: agus air an aobhar sin, b' àill leo gu'n tugte fainear gach eacoir a nithear orra agus math a bheirear dhaibh. Ach b' àill leo nach cuirt' an sùim sam bith, an eacoir a nithear air Dia, no'n eas-umhlachd a bheirear dha. Tha smuaintean cho maslach neo-urramach aca mu Dhia, (as ged bu chreutair e mar iad féin nach faod a bhi ach anns an aon àit' aig an aon àm,) is gu'm beil iad a' toirt orra féin a fhreasdal a mhaslachadh, a' smuainteachadh nach eil sùim aige do mhath no dh' olc, agus nach toir e fainear an duine diadhaidh, agus nach smachdaich e an duine aindiadhaidh, agus gu'm beil e mar iodhalaibh nan cinneach, aig am beil sùilean leis nach léir dhaibh, cluasan leis nach cluinn iad, agus làmhan leis nach cuir iad cumhachd an gnìomh. Ach an uair a dh' fhosglas Dia leabhar a chuimhne, anns am beil an aiteam sin air am beil eagal féin agus a smuainticheas air ainm sgrìobht'; agus an uair a their an Triath riù, anns an latha sin anns an dean e suas a sheudan,—Is leams' an dream so; agus coiglidh *se* iad mar a choigleas duine a mhac féin a ta deanamh seirbheis da, an sin thig daoine aindiadhaidh chum an céille, agus saorar daoine diadhaidh o'm fulangas agus o 'n eagal gu sìorruidh, agus eadar-dhealaichidh am breitheamh luchd-deagh-bheus, o luchd-mi-bheus, agus an dream a bheir géill da, o'n dream nach tabhair. Mal. iii. 16—18.

Tha mi cluinntinn cunnuil eile ro choitcheann ann am briathraibh dhaoine aindiadhaidh, gu h-àraidh o cheann ghoirid: their iad, " Cha-n urrainn sinn gnìomh sam bith a dheanamh as eagmhais Dé; tha sinn gun ghràs mur toir e dhuinn e: agus ma bheir, pillidh sinn gu grad; mur do roi-òrduich e sinn a chum sonais, agus mur pill e-féin sinn, am faod sinn sinn-féin a philleadh, no a theasairginn? Cha-n ann anns an neach a mhiannaicheas no anns an

neach a ruitheas ata so." Agus an sin saoilidh iad gu'm beil an leithsgeul gabhte.

Fhreagair mi a' chunnuil so cheana, seadh, anns an leabhar so féin; ach ceadaichibh dhomh a nis' an urrad so a ràdh. (1.) Ged nach urrainn dhuibh sibh-féin a theasairginn; is urrainn dhuibh deoch do nimh bàsmhor òl a 'chum 'ur dochainn. Is e Dia a mhàin a naomhaicheas ur n-anmaibh; ach cò a thruaill iad? An òl sibh deoch do nimh bàsmhor gu deònach, do bhrìgh nach urrainn dhuibh mearachd a' pheacaidh a leasachadh, is mò bu chòir dhuibh sgur dheth agus a bhi air 'ur faicill roimhe. (2.) Ged' nach iompaichear sibh ach le gràs sònraichte Dhé, gidheadh is feumail dhuibh fios a bhi agaibh gu'n toir an Tighearn a ghràs, ann an gnàthachadh nam meadhonnan naomh' a dheònaich e-féin a chum na crìche sin; agus faodaidh an gràs coitcheann, neart a thoirt dhuibh a chum na meadhonnan sin a ghnàthachadh; agus am peacadh millteach a chumail o bhriseadh a mach ann an gniomharraibh. Am faod sibh a ràdh le firinn, gu'm beil sibh a' deanamh urrad sa tha 'n-ur comas? Am faod sibh gabhail seach an taigh-òsda, no deoch bhuaireasach a sheachnadh? no'n co-chomunn a chruadhaicheas ann am peacadh sibh a thréigsinn? Nach eil sibh comasach dol a dh' éiseachd facail Dé, agus smuainteachadh air an teagasg a chluinneas sibh, air pilleadh dhuibh chum 'ur n-ionnadaibh còmhnuidh? Agus smuainteachadh an uaigneas, air 'ur staid féin, agus air nithibh sìorruidh? Nach eil sibh comasach leabhar math a leughadh, o latha gu latha, gu sònraicht' air latha an Tighearna, agus dol an co-chainnt luchd-eagail Dé? cha-n fhaod sibh a ràdh le fìrinn, gu'n d' rinn sibh do réir bhur comais. (3.) Agus air an aobhar sin, bithibh cinnteach gu'n caill sibh còir air gràs agus cuideachadh Dhé, le 'r peacadh toileach, agus le'r neo-chùram, ged nach faod sibh gun ghràs pilleadh ri Dia. Mur dean sibh na dh' fhaodas sibh, is ceart do Dhia an gràs sin a dhiùltadh dhuibh, leis am faodadh sibh mòran a dheanamh. (4.) Na smuaintichibh mu òrduchadh Dhé gu'n do sgăr e a' chrìoch o na meadhonaibh, ach gu'n do cho-cheangail e gu teann ri chéil' iad. Cha do roi'-òrduich Dia sonas sìorruidh riamh, ach do 'n t-sluagh naomha, no truaighe bhith-bhuan ach do'n t-sluagh

mhi-naomha. Roi'-òrduich Dia cho cinnteach o shìor-ruidheachd, am bi barr 'ur fearainn tarbhach no mi-tharbhach am bliadhan, agus a' cheart ùin' a bhios sibh beò air thalamh; a's a roi' dh' òrduich e an sealbhaich no nach sealbhaich sibh sonas bith-bhuan. Mheasadh sibh mar amadan, an neach a sguireadh do threabhadh, do chur, agus do chliathadh, ag ràdh,—" Ma roi'-òrduich Dia gu'm bi barr m' f hearainn gu tarbhach trom, tàrlaidh sin, ged nach treabh, nach cuir, agus nach cliath mi. Ma roi'-òrduich Dia saoghal fada dhomh, mealaidh mi e, ged nach ith agus nach òl mi; ach mur do roi'-òrduich e so, cha chùm biadh no deoch beò mi." An aithne dhuibh am freagradh a bheir sibh air a leithid so do dhuine? ma 's aithne, thugaibh am freagradh ceudna oirbh féin; oir is co-ionann a' chùis: tha òrduchadh Dhé cho cinnteach mu'r cuirp 'sa tha e mu'r n-anmaibh. Mur aithne dhuibh am freagradh, dearbhaibh gach co-dhùnadh dhiù sin air 'ur cuirp, mu'n gabh sibh do dhànadas am feuchainn air 'ur n-anmaibh: feuchaibh air tùs an cùm Dia suas sibh gun bhiadh, gun deoch, gun aodach; an toir e barr tarbhach dhuibh, gun treabhadh, gun saothair; an treòraich e gu ceann 'ur n-uighe sibh gun astar, gun dìcheall; agus ma shoirbhicheas sibh an so, feuchaibh an deigh sin, an treòraich Dia sibh chum fhlaithes na glòire, gun gnàthachadh dìcheallach a dheanamh air meadhonnan nan gràs; agus suidhibh sìos, agus abraibh, cha n-urrainn duinn sinn-féin a naomhachadh.

Seadh, a mhuinntir ionmhuinn, ceada'chibh dhomh trì achanaichean iarraidh oirbh, agus an sin sguiridh mi.

*Anns a' cheud àite.* Leughaibh an leabhar beag so gu dùrachdach; agus ma dh' f heumas neach sam bith d' ur teaghlaichibh e, leughaibh a rithist, agus a rithist e: agus n'an rachadh luchd-eagail Dé, o àm gu àm, a dh' ionnsaidh an coimhearsnachaibh ain-eolach, agus an leabhar so no a leithid eil' air an stéidh cheudn' a leughadh dhaibh, dh' f haodadh gu'm biodh iad 'nam meadhonnan a chosnadh anmannan. Ma bhios sibh cho leisg mu 'r saothair, 's nach leugh sibh air m' iompaidh an teagasg aithghearr so, chum 'ur slàinte féin, cha n-eil ach ro bheag spéis agaibh d' ur n-anmaibh; agus is ceart an ni gu'n rachadh sibh am mugha.

*Anns an dara h-àite.* An deigh dhuibh an leabhar so a leughadh a rithist, agus a rithist, sparram oirbh dol an uaigneas, agus an nì sin a leugh sibh a rannsachadh car tamaill, agus a smuainteachadh agaibh féin an làthair an Tighearna, am beil e fior, am beil e mosgladh bhur n-anmannan agus am mithich leibh amharc mu 'r timchioll. Guidheam oirbh mar an ceudna, gu'n lùbadh sibh 'ur glùn gu h-urramach, cràbhach, agus gu 'n aslaicheadh sibh air an Tighearn 'ur sùilean fhosgladh a chum is gu'm bu léir dhuibh an fhìrinn ; 'ur n-anmaibh iompachadhah, gràdh laiste 'thoirt dha féin; agus gu'n iarradh sibh uaithe gach gràs slàinteil a dhearmaid sibh cho fad' agus gnàthaichibh an obair sin o latha gu latha, gus an làn-iompaichear bhur n anmaibh. Os barr, rachaibh a dh' ionnsaidh 'ur n-aodhairean, ris an d' earb Criosd 'ur treòrachadh chum ionaltradh na slàinte sìorruidh, agus a tha 'gabhail cùram d' ur slàinte, agus d' ur tearmann spioradail, mar a ghabhas léigh cùram d' ur slàinte chorporra, agus iarraibh orra an t-slighe air an còir dhuibh imeachd a sheòladh dhuibh; agus thugaibh fios daibh air staid 'ur n-anmannan chum 's gu'm bi an comhairle agus an còmhnadh agaibh mar chuideachadh. No mur eil fear-teagaisg dìleas agaibh, 'n-'ur sgìreachd féin, rachaibh a dh' ionnsaidh fir eil' a chuidicheas leibh ann bhur feum anabarrach.

*Anns an treas àite.* Cho luath 's a gheibh sibh, le leughadh, smuainteachadh, agus comhairle fir-teagaisg, mothachadh air bhur peacadh agus air bhur truaighe ; agus eòlas 'ur dleasanais, ur sonais, agus 'ur n-ìoc-shlaint ; na deanaibh maille ach tréigibh 'ur comunn agus 'ur giùlan peacach gun dàil : agus pillibh ri Dia, agus freagraibh a ghairm. Ma 's ionmhuinn leibh 'ur n-anmaibh féin, thugaibh fainear nach diùlt sibh gairm ard-ghuthach Dhé, agus nach mùch sibh 'ur cogais ; chum 's nach measa dhuibh ann an latha 'bhretheanais, na do Shodom agus do Ghomorah. Iarraibh o Dhia eòlas na fìrinn ; mar a b' àit leibh agaibh e : agus na meallaibh 'ur n-anmannan, féin gu toileach. Rannsaichibh an sgriobtur naomha gach latha, agus feuchaibh am beil a' chùis mar a cheuala sibh o 'r luchd-teagaisg ; feuchaibh am fearr dhuibh sibhféin earbsa ri nèamh no ri talamh ; am fearr dhuibh Dia a leanmhainn

na duine; reason a leanmhainn na ana-miann; am fearr dhuibh 'ur beath' a chaitheadh ann an naomhachd gun smal, no ann am peacadh gràneil; agus an tearuinte dhuibh buanachadh ann an staid mhì-naomh' aon latha ni's faide; agus an déigh dhuibh amas air an nì a's fearr togaibh e mar roghainn gu'n dàil. N'am b' àill leibh a bhi dìleas d' ur n-anmaibh féin; agus mur ionmhuinn leibh dòrainn shìorruidh, guidheam oirbh, an ainm an Tighearna gabhaibh a' chomhairle reasonta so. O! nach bu shona an rìoghachd so, agus nach bu shona gach baile agus dùthaich innte n'am b' urrainn duinn iompaidh a chuir air ar coimhearsnachaibh aontachadh leis an earail fheumail so? nach b'ăit leis gach aodhaire dìleas amharc air a threud a' fàs naomha, néamhaidh, da-rìreadh? B'e so co-réite, sìth, tearmann, agus uaill ar n-eaglaisean; sonas ar coimhearsnach, agus comh-fhurtachd ar n-anmannan. An sin, cia inntinneach a shearmonaichemaid sìth agus fuasgladh dhuibh; agus a fhrithealamaid dhuibh baisteadh agus Suipeir an Tighearna; na deas-ghnàthan sin a tha ciallachadh nasgadh na sìthe? agus cia mòr an gràdh agus an gàirdeachas leis an caitheamaid ar beatha 'n-'ur cuideachd? Air leabaidh 'ur bàis, cia dòchasach a bheireamaid misneach d' ur n-anmaibh an uair a thrialladh iad a chum soaghail eile? agus an àm 'ur n-adhlaicidh, cia sòlasach a ghabhamaid cead dibh ag an uaigh, an dùil 'ur n-anmaibh a choinneachadh ann an rìoghachd nam flaitheas; agus an dòchas 'ur cuirp fhaicinn, àrdaichte chum an ionaid ghlormhor sin.

Ach ma bhuanaicheas sibh ann an giùlan neo-chùramach, aineolach, feòlmhor, saoghalta, agus mi-naomha; agus mur faod ar guidhe dhùrachdach agus ar saothair, iompaidh a chuir oirbh gun sibh-féin a sgrios gu toileach; an sin leanamaid eiseamplair ar Tighearn' a tha spéiseil mu'n bheagan sheud' a tha aige, agus mu'n treud bhig a ghabhas an rìoghachd nèamhaidh mar òighreachd, an uair a shealbhaicheas na h-aingidh lionmhor an dòrainn a thoill iad.

A leughadair sguiridh mi dhiot, an uair a leughas tu an leabhar so; ach cha do sguir am peacadh dhiot, seadh, am peacadh sin a shaoil thu a dhì-chuimhnicheadh o cheann fhada. Cha do sguir an diabhol diot, ged nach faic thu

e anns an àm so. Cha do sguir Dia dhiot, do-bhrìgh nach àill leatsa gu'n sguir thu air iompaidh-san do'n pheacadh mhillteach a fhuair làmh an-uachdar ort. Sgrìobh mi an iompaidh so dhut, mar neach aig am beil fios gu'm beil e dol a chum saoghail eile ann an ùine ghearr, saoghal, anns am faicear na nithe sin mu'n do labhair mi. Mas a h-àill leat mis' a choinneachadh am feasd le gàirdeachas an làthair an Tighearn' a cruthaich sinn le chéile; mas a h-àill leat tearnadh o'n phlàigh shìorruidh a dheasaicheadh do gach neach a ni dìmeas air sonas; gach neach nach do naomhaicheadh le Spiorad nan gràs; agus leis nach ionmhuinn co-chomunn nan naomh mar bhall do'n eaglais naoimhe choitcheann; ma tha dùil agad gu'm faic thu gnùis Chriosd am breitheamh, agus mòrachd Dhé an Athar ann an sìth shòlasaich; agus gu'n gabhar thu gu fàlteach a chum rìoghachd na glòire 'nuair a ghiùlanair thu lom-nochd á tìr nam beò; guidheam ort, cluinn gairm Dhé, agus freagair i; pill le rùn seasmhach anma, chum 's gu'n sealbhaich thu beatha shìorruidh. Ach mar a gabh thu ri cuireadh Dhé, agus gun fhìr aobhar agad a dhiùltadh, ach do toil aingidh féin; tha mi toirt teann bhairlinn dhut freagradh air son so, ann an làthair an Tighearn, agus a' sparradh ort, fianais a thogail leamsa, gu'n tug mi rabhadh dhut, gu'm beil thù mar chobhartach aig an diabhol, cha n-ann do-brìgh nach d'fhuair thu cuireadh gu pilleadh a chum beatha shona, ach do bhrìgh nach tug thu creideas no géill do'n chuireadh; mar a dhearbhar le fianais do chomhairlich' dùrachdach,

RICHARD BAXTER.

Ciderminster, }
Sa' bhln: 1657. }

# GAIRM

DO'N

# T-SLUAGH NEO-IOMPAICHTE.

---

*Abair riu, mar is beò mise, deir an Tighearna Dia, cha n-eil tlachd air bith agam-sa ann am bàs an aingidh; ach gu'm pilleadh an t-aingidh o 'shlighe, agus gu'm biodh e beò : pillibh, pillibh : o 'ur droch shlighibh, c'arson a bhàsaicheas sibh, O thigh Israeil?*—ESEC. xxxiii. 11.

B'IONGANTAS uabhasach le mòran eile cho math a's leamsa, bhi a' leughadh anns an sgriobtur naomha, cho tearc sa tha 'n dream a thearnar; agus gu'm bi a' chuid is mò dhiùbhsan a ghairmear, air an dùnadh gu sìorruidh a mach á rìoghachd néimh, agus air an claoidh maille ris na deamhnaibh ann an teine bith-bhuan. Cha chreid na h-as-creidich so 'nuair a leughas iad e, air an aobhar sin, 's éigin gu'm mothaich iad e gu trom; tha iadsan a tha ga chreidsinn air an co-éigneachadh gu ghlaodhaich le Pòl, " O doimhne saoibhris araon gliocais agus èolais Dé ! Cia do-rannsachaidh a bhreitheanais, agus do-lòrgachaidh a shlighean ! " (Rom. xi. 33.) Ach tha reuson féin a' teagasg dhuinn coire na droch-bheirt fhàgail orra-san a chuireas an gnìomh i. Uime sin '*nuair a chì* sinn droch ghnìomh sam bith,

brosnaichidh fonn ceartais sinn a rannsachadh a mach an tì a rinn e, chum gu'n giùlaineadh e dochair mhaslach a ghnìomha, mar a mhi-chliù féin. Na'm faiceamaid duine air a mhàrbhadh, agus air a ghearradh 'na bhloidibh ás a' chéile air an t-slighe, dh'fheòraicheamaid air ball: O! cò a rinn an t-an-iochd so? Ma chuirear baile gu deònach ri theine, feòraichidh sibh gu grad, Cò an duine mi-chneast' a rinn e? Fòs 'nuair tha sinn a' leugadh gu'm bi mòran mar aithinnean teine ann an grìosaich ifrinn gu sìorruidh; nach éigin duinn a smaointeach' cia mar thàrlas so! Cò e an coireach? Cò is aobhar an-iochdar do'n truaighe so? agus 's tearc neach a dh'aidicheas an chionta. Aidichidh gach neach gur h-e an droch-spiorad an coireach; ach cha fhreagradh so do'n cheist, do bhrìgh nach e am fior aobhar. Cha-n éignich, ach brosnaichidh e daoine gu peacadh, agus fàgaidh e gu'n roghainn féin a chur an gnìomh, no gun a chur. Cha ghiùlain e daoine chum an taigh-òsda; cha-n fhosgail e 'm beòil le foirneart, gu deoch bhuaireasach a thaomadh annta; cha mhò a ghlacas e cho teann iad, 's nach faod iad dol a thoirt ùmhlachd do Dhia; cha mhò a dh' éignicheas e an anmaibh o smuaintibh naomha. Uime sin tha 'choire ri fàgail eadar Dia féin, agus am peacach; is éigin gur e 'n dara neach dhiù fior aobhar na truaighe so uile, cò air bith e; oir cha n-eil neach eile ri choireachadh: diùltaidh Dia a' choire so, agus cha ghabh e air féin i; agus 's tric leis a' pheacach aingidh a diùltadh cuideachd; s i so a' chonnspaid a tha ri réiteachadh ann am cheann-teagaisg.

Tha 'n Tighearn a' gearan air an t-sluagh, agus tha 'n sluagh a' cur iomchair air an Tighearna. Tha 'n chonnspaid so air a co-reusonachadh ann an Caib. xviii. 25, far am beil an sluagh gu soilleir, agus gu h-andàna ag ràdh, "nach eil slighe an Tighearna cothromach." A dear Dia, "'s i an slighe-sa nach eil cothromach." Ars' an sluagh: "Ma bhios ar ciontan, agus ar lochdan oirnn, agus gun searg sinn annta, cionnas a dh' fhaodas sinn mar sin a bhi beò?" (xxxiii. 10.) Mar gu'n abradh iad, ma bhàsaicheas sinn gu truagh, am faod sinn a leasachadh? mar nach b'i so an coire-san, ach coire Dhé. Ach tha Dia ann am briathran mo chinnteagaisg ga shaoradh féin uaithe, agus ag innse dhaibh mar dh' fhaodas iad an truaighe so a bhacadh ma bhios iad deònach a dheanamh: agus a' cur iompaidh orra meadhonnan feumail a ghnàthachadh chum na crìche sin; agus mur gabh iad r'a iompaidh, tha e toirt fios daibh gu'm beil coire na truaighe aca féin; agus mar toilich so iad, cha sguir e ga'n smachdachadh. Is easan am breitheamh, agus bheir e breth orra do réir an gnìomharran; cha bhreitheannan iad air Dia, no orra féin a dhìobhail ùghdarrais, gliocais, agus neo-chlaon-bhreth; cha trod agus cha chonnsachadh ri Dia a ni 'n gnothach, no a shaoras iad o'n cheartas sin air am beil iad a' gearan a' chur an gnìomh 'nan aghaidh.

(1.) Tha 'n rann so a' ciallachadh, gu'm beil Dia ga shaoradh féin o choire léir-sgrios nan aingidh nach iompaich. Cha dean e so leis an lagh àicheadh chum na h-aingidh a' chuir gu bàs sìorruidh; no leis a bhreitheanais a chuireas

e an gnìomh a rèir an lagha sin àicheadh; ach le fìor aidmheil, nach taitneach leis am bàs, ach gu'n iompaicheadh iad, chum gu'm maireadh iad beò; agus dhaighnich e so le mhionnan féin. —(2.) Earail dhùrachdach do na h-aingidh iompachadh; earail leis am beil Dia, cha n-e mhàin a sparradh an leas orra, ach a'cur iompaidh chàirdeil orra gabhail ris, agus ag aontachadh a' chùis a reusonachadh riù, c'arson a bhàsaicheas sibh? 'S e crìoch àraidh na h-earail so, gu'm pill, agus gu'm mair iad beò: Agus 's e an dara crìochan (mar pill iad) an dà ni so a leanas.—(1.) E 'thoirt mothachadh dhaibh tre nam meadhonnan a ghnàthaich e, nach i coire-san, ach an coire féin ma théid iad am mugha.—(2.) E dhearbhadh dhaibh o'n toil shoilleir féin, le cùl a chuir ri ùile àintean agus iompaidh an Tighearna, gur i an coire féin ma sgriosar iad; agus gu'm bàsaich iad, a chionn nach àill leo ach bàs.

Tha brìgh a' chinn-teagaisg so a co-sheasamh anns na nithibh so a leanas.

I. Is e lagh neo-chaochlaidheach Dhé, gur éigin do na h-aingidh pilleadh, no bàsachadh.

II. Is e gealladh Dhé gu mair na h-aingidh beò ma philleas iad.

III. Tha Dia a' gabhail tlachd ann an iompachadh agus ann an slàinte dhaoine; ach is neo-thaitneach leis am bàs agus an léir-sgrios: is ròghnaiche leis gu'm pilleadh agus gu'm bitheadh iad beò, na gu'n gabhadh iad air an aghaidh agus gu'm bàsaicheadh iad.

IV. Is dearbh-fhìrinn so, agus do-bhrìgh nach

b'àill le Dia gu'n cuireadh daoine an teagamh i dhaìghnich e dhaibh i, le 'bhòid follaisich féin.

V. Tha'n Tighearn ag aslachadh agus ag earalachadh air na h-aingidh pilleadh.

VI. Tha 'n Tighearn ag aontachadh a' chùis a cho-reusonachadh ri peacaich neo-iompaichte, agus a' feòraich dhiù ; c'arson a bhàsaicheas iad ?

VII. Mar iompaich na h-aingidh an déigh so uile, cha n-i coire Dhé ach an coire féin gu'm bàsaich iad ; 's i an toil féin fior aobhar an léir-sgrios ; oir bàsaichidh iad a chionn nach àill leo ach bàs.

Mar a leigeadh ris duibh gach teagasg dhiù so, ann am briathran soilleir, a nise labhrar gu h-aithghearr an dhéigh a' chéile.

*Teagasg* I. Is e lagh neo-chaochlaidheach Dhé, gur éigin do 'na h-aingidh pilleadh, no bàsachadh.

Ma chreideas sibh Dia, creidibh so: cha n-eil ach iompachadh no dol a mugha aig gach duine aingidh fa-chomhair. Tha dearbh-bheachd agam gur gann a chuirear mar fhiachaibh air luchd-do-bheirt gur fior no cothromach so. Cha-n iongantach ged chuireas na ciontaich cunnuil air an lagh. Is tearc an dream a chreideas a nì nach bu mhath leo a bhi fior: agus is tearc' iad gu mòr leis bu mhath a nì sin a bhi fior, a shaoileas iad a bhi 'nan aghaidh féin. Ach cha ghearan air an lagh, no air a' bhreitheamh a theasairgeas fear mi-ghniomha. Dh' fhaodadh creideas agus géill a thoirt do 'n lagh a bhàs a bhacadh ; ach cha dean a bhi ga àicheadh agus a' faighinn coire dha ach a bhàs a luathachadh. Mar biodh a' chùis mar *sin, dhìteadh* ceud an lagh mu'n aon *duine a dh-aidicheadh* a mhòr-luach: agus bu

ròghnaiche leis na h-aingidh a bhi tagradh nach bu chòir an smachdachad, na bhi 'g éisdeachd àintean agus aobharan an cuid uachdaran a dh'iarras ùmhlachd uatha. Cha d' rinneadh an lagh a chum 's gu'n tugadh tusa breth air; ach a chum do riaghladh, agus a thoirt breth ort, a réir t'ùmhlachd, no t'eas-ùmhlachd dha.

Ach ma tha neach sam bith cho dall 's gu'n cuir e firinn agus ceartas lagha Dhé an teagamh; bheir mi dha dearbhadh aithghearr orra le chéile, dearbhadh, a làn-thoilicheas, mar a shaoileas mi, gach duine reusonta sam bith.

Air tùs, ma chuireas sibh an teagamh gur e so facal Dé; an àite ceud teagasg eile, toilicheadh am beagan so sibh. "Gu fìrinneach tha mi 'g ràdh ribh, mur iompaichear sibh, agus mur bi sibh mar leanabanan, nach téid sibh a steach do rìoghachd nèimh." (Mat. xviii. 3.) "Gu deimhin, deimhin, a deirim riut, mar beirear duine rithist nach faod e rìoghachd Dhé fhaicinn." (Eoin. iii. 3.) "Ma *tha* neach sam bith ann an Criosd, *is* creatair nuadh *e*, chaidh na seann nithe seach, feuch, rinneadh na h-uile nithe nuadh." (2 Cor. v. 17.) "Chuir sibh dhibh an seann duine maille r'a ghnìomharraibh, agus chuir sibh umaibh an dhuine nuadh, a ta air ath-nuadhachadh ann an eòlas, a réir ìomhaigh an tì a chruthaich e" (Col. iii. 9—10.) "As eugmhais naomhachd cha-n fhaic neach air bith an Tighearn." (Eabh. xii. 14.) "Cha-n urrainn iadsan a tha 'san fheòil Dia a thoileachadh.—Mar eil spiorad Chriosd aig neach, cha bhuin e dha." (Rom. viii. 8—9.) "Ann an Iosa Criosd, cha n-eil éifeachd air bith ann an timchioll-ghearradh, no ann *an neo-thimchioll*-ghearradh, ach ann an cruth-

achadh nuadh." (Gal. vi. 15.) " A réir a mhòr-thròcair, a dh' ath-ghin sinne gu beò-dhòchas. Air dhuibh bhi air 'urn-ath-ghineamhuin, cha n-ann o shìol truaillidh, ach neo-thruaillidh, le facal an Dé bheò, agus a mhaireas gu sìorruidh." (1 Pead. i. 3—23). " A' cur uaibh gach uile mhì-ruin, agus gach uile mealtaireachd, agus chealg, agus fharmadan, agus gach uile ana-cainnt; mar naoidheanan air an ùr-bhreith, iarraibh bainne fior-ghlan an fhacail, chum as gu'm fàs sibh leis." (1 Pead. ii. 1, 2.) " Cuirear na h-aingidh gu h-ifrinn, na cinnich uile nach cuimhnich Dia." (Sal. ix. 17.) "Rannsaichidh an Tighearn' am fìrean ach an-t-aingidh is fuath le anam." Salm xi. 5.

Mar nach feum mi stad, a mhìneachadh nam briatharan leòir-shoilleir so, shaoilinn nach mò na sin a dh' fheumas mi tuilleadh a' chur riu do 'n mhòran a dhearbhas an ni ceudna, mas duine thu a chreideas facal Dé, chual' thu cheana ni's leòir a dhearbhadh gur éigin do 'n aingidh iompachadh no dol am mugha, Thugadh cho fhad air t' aghaidh thu cheana, 's gur éigin dut aideachadh gur fior so, no a ràdh gu dìreach nach creid thu facal Dé. Agus mur creid thu Dia, thug mi dùil diot; thoir thu-féin fainear mar is fearr a dh' fhaodas tu; oir is coltach gur goirid gus am bi thu ann an ifrinn. B' ealamh a dh'eireadh tu suas an aghaidh an duin' a bheireadh a bhreug dhut; agus am beil thusa cho dàna 's gun cuir thu breug air Dia; Ma dh' innis thu do Dhia gu saor nach creid thu; na coirich e ged nach toir e tuilleadh rabhaidh dhut, no ged a thréigeas e thu: no ged a bheir e thairis thu mar

dhuine gun dòchas : oir c'arson a bheir e rabhadl dhut, mur creid thu e? Ged chuireadh e aingea o nèamh ga t' ionnsaidh, is coltach nach creideadh tu e ; Oir ciod a labhras aingeal ach briathran Dhé : agus n'an tugadh aingeal soisgeul air bith eile at' ionnsaidh, cha b' ion dut a chreidsinn ; ach a mheas mar theachdaire mallaichte, (Gal. i. 8.) Agus gu deimhin cha cho mhath an airidh air creideas aingeal sam bith ri Mac Dhé, a thàinig o'n Athair a thoirt an teagaisg so dhuinn ; mur airidh easan air creideas, cha-n airidh air creideas uill' aiglean nam flaithéas. Ma sheasas tu air na cùmhnantaibh so ri Dia, sguiridh mi dhiot, gus am buin e-fein riut, air mhodh a's fearr a leigeas ris dut do chionta. Bheir àrd-ghuth Dhé ort gu'n cluinn thu e. Ged dh' earalaicheas e ort gu séimh éisdeachd ri guth a shoisgeil, bheir e ort gu 'n cluinn thu guth labhar na binne leis an dìtear thu 'nuair nach cluinnear do ghearan. Cha n-urra' sinn a thoirt ort gu'n creid thu an aghaidh do thoile ; ach bheir Dia ort gu 'm mothaich thu an aghaidh do thoile.

Ach cluinneamaid do leith-sgeul? C'arson nach creid thu facal Dé? An e gu 'n abair e gur éigin do na h-aingidh iompachadh no dol am mugha? Is aithne dhomh do leith-sgeul ; meas-aidh tu nach coltach gu 'm bi Dia cho an-iochdmhor ; saoilidh tu gur an-iochd daoine a dhìteadh gu sìorruidh air son coire cho beag ri giùlan peacach.

An uair a chì sibh ann am facal Dé gu'm beil e air an dòigh so, agus gu'm bi e air an dòigh so, an saoil sibh gur ion duibh cur an aghaidh an fhacail sin? An gairm sibh 'ur Cruithear an

làthair cathair breitheanais; agus an toir sibh breth air fhacal do réir casaid na bréige? An suidh sibh a thoirt breth air, a réir lagh 'ur smuaintean féin? An glice, am fearr, agus an ionraice sibh na Dia; an éigin do Dhia nam flaitheas agus na talmhuinn gliocas fhòghlum uaibhse? An éigin do ghliocas gun mhearachd fòghlum a ghabhail o amaideachd? An éigin do fhior-ghlaine gun smăl gabhail ri smachd o pheacach salach, bréin, nach urrainn e féin a chumail glan căr aon uair? An éigin do 'n uile-chumhachdach seasamh an làthair cathair breitheanais chnuimhe dìblidh. O dànadas uabhasach na luaithre gun tuigse! An cuir am famh, agus an t-òtrach dorchadas ás leth na gréine, agus an gabh iad os-làimh an saoghal a shoillseachadh? Ciod an t-àit anns an robh thu 'nuair a dhealbh an t-uile-chumhachdach a lagh, agus nach d' iarr e do chomhairle? Gu deimhin dhealbh e a lagh mu'n do ghineadh tu, gun do chomhairl' iarraidh, agus bha thu ro fhada gun teachd a dh' ionnsaidh an t-saoghail gu thilgeadh bun os-ceann: ma bha thu cho chomasach, c'arson nach do mhosgail thu bho neo-ni, agus nach do chuir thu an aghaidh Mhaois agus Chriosd an uair a bha iad air thalamh, agus nach do theasairg thu Adhamh agus a shliochd peacach, o 'n bhàs bhagarrach, chum 's nach biodh feum air Criosd! Agus ciod e ma chumas Dia fhoighidinn agus a thearmann uat, agus ma cheadaicheas e dhut tuiteam ann an Ifrinn am feadh a tha thu a' connsachadh an aghaidh a reachd, an creid thu 'n sin gu'm beil *Ifrinn ann?*—Mas olc cho mòr am peacadh, as

gu'm feum e bàs Chriosd mar ìobairt-glanaidh, cha 'n iongantach ged thoilleadh e ar truaighe shìorruidh-ne.—Ma thoill pacadh nan deamhnan claoidh sìorruidh, c' arson nach toilleadh peacadh dhaoine e mar an ceudna ?—Shaoilinn gu'n tuigeadh sibh nach faod na daoine a's fearr, agus na's lugha na sin gu mòr, luchd-aingidheachd, breth chothromach a thoirt air droch-thoillteannas peacaidh. Mo thruaigh! tha sibh dall agus claon-bhretheach. Cha-n fhaod sibh a bhi làn-eolach air droch-thoillteannas a' pheacaidh, gus am bi sibh làn-eolach air olc a' pheacaidh; agus cha-n fhaod sibh bhi làn-eòlach air olc a' pheacaidh gu bràth, gus am bi sibh làn-eòlach, (1.) Air mòr-luach an anma air an do chuir e mi-dhreadh. (2.) Air mòr-luach na naomhachd a chuir e á cuimhne. (3.) Air reusan agus mòr-luach an reachd a bhriseadh leis. (4.) Air mòr-luach na glòire air an d' rinn e dimeas. (5.) Air feum agus mòr-luach an reusoin air an do shaltair e gu trom. (6.) Seadh, no gus am bi sibh eòlach, air mòr-luach neo-chrìochnach, oirdheirceas uile-chumhachd agus naomhachd an Dé mhòir, air an d'rinn am peacach urrad cheannairc! An uair is aithne dhuibh iad sin uile, is aithne dhuibh droch-thoillteannas peacaidh. Os-barr tha fios agaibh gu'm beil an ceannairceach ro-chlaon, a chum breth cothromach a thoirt air naomh-reachd agus air gniomharradh an àrd fhir-riaghlaidh. Bheir sinn breth le mothachadh a chòmhdaicheas ar reuson. Chì sinn an gnothaichibh coitcheann saoghalta, gum meas mòran gur ceart an cùis féin agus *gur mi-*cheart gach cùis a ta 'nan aghaidh: agus *is diomhain* d'an càirdibh glic' agus neo-chlaon-

bhretheach atharrach so a chuir mar fhiachaibh orra. Is tearc clann as-umhal, nach abair gur athair gun iochd a bhuaileas iad. Is tearc duine rag-mhuinealach, neo-ghlan, nach cuir euceart ás leth na cléire, ma dh' fhògras iad o chomunn nan naomh e, gus am pill e r'a Dhia le nuadh ùmhlachd. Is tearc meirleach no mortair a chrochar, nach cuireadh eu-ceart ás leth an reachd agus a' bhreitheimh; nam fuasgladh sin o 'n chroich iad. (7.) An saoil sibh gu'm beil na h-anmannan neo-ghlan iomchuidh air nèamh; an t-ionad nach fosglar gu bràth do thruailleachd? Mo thruaigh! cha n-urrainn iad cuspair an gràidh a dheanamh do Dhia air thalamh, no obair sam bith a dheanamh is taitneach leis. Tha iad an aghaidh Dhé, is fuath leo an ni sin is ionmhuinne leis; cha-n urrainn iad an co-chomunn iomlan sin ri Dia a mhealtainn a tha a' chuid naomh a' sealbhachadh air thalamh. Uime sin, cia mar dh' fhaodas iad teas-ghràdh iomlan a thoirt da, agus co-chomunn sòlasach a shealbhachadh leis, seadh sonas sìorruidh nam flaitheas? Cha chuir sibh an-iochd as 'ur leth féin, ged nach fàiltich sibh'ur nàmhaid ann an glacaibh 'ur gràidh, mar fhear-comhairle dìleas; agus ged nach toir sibh cuid d'ur bòrd agus d'ur leabaidh do mhuc bhreun an òtraich: gidheadh, an coirich sibh Ard-thighearna, agus Fear-riaghlaidh glic, cothromach, agus gràsmhor an t-saoghail; ma dh'fhògras e'n sluagh neo-iompaichte chum dòrainn shìorruidh.

Guidheam oirbhs' a nis' uile, le 'n ionmhuinn 'ur n-anmaibh féin, an àite connsachadh ri Dia, *géillibh dha* gu grad: agus an àite teagamh a

chuir 'na fhacal, gabhaibh ris gun dàil, agus gluaisibh d'a réir chum 'ur leas. Gabhaibhs' uil' a tha neo-iompaicht anns a' cho-thional-s', ri so mar dhearbh-fhìrinn Dé; eadhon, gur éigin duibh gu goirid, iompachadh no dol am mugha; cha n-eil duibh ach an dara cuid pilleadh no bàsachadh. An uair a dh'innis an Dia nach breugaichear so dhuibh; 'nuair a chuala sibh e bho Chruithear agus bho bhreitheamh cothromach na talmhuinn: is mithich,seadh, is tuilleadh 's mithich, do neach aig am beil cluas a dh' éisdeas; oir chì sibh a nis,' an ni ás an ion duibh earbs' a dheanamh. Is daoine marbha agus air dol am mugha sibh mur pill sibh. N'an insinn atharrach so dhuibh mheallainn le bréig sibh. N'an ceilinn so oirbh mhillinn sibh, agus bhithinn ciontach d'ur fuil: mar a dhearbhas an sgriobtur so. "'Nuair a their mi ris an aingidh, O dhuine aingidh gheibh tha gu deimhin bàs; mur labhair thusa a chum an t-aingidh a thoirmeasg o 'shlighe gheibh an duin' aingidh sin bàs 'na aingidheachd ach air do làimh-sa iarraidh mise fhuil." (Esec. xxxiii. 8.) Chì sibh a nise, ged is teagasg garbh agus mi-thait-neach so, gidheadh, is e leithid a 's éigin duinn' a shearmonachadh agus a's éigin duibhs' éisdeachd. Is fearr dhuibh iomradh a chluintinn air ifrinn, no a dòrainn fhulang. Mur feumadh sibh e, cha chuireamaid searbhadas air bhur cluasaibh le firinn a tha cho neo-bhinn leibh r'a cluintinn. Cha bhiodh ifrinn cho làn, nam bu toil le sìol Adhaimh eòlas a ghabhail air an staid féin, a h-iomradh a chluinntinn, agus smuainteachadh oirre le dùrachd. 'S e an t-aobhar gur tearc an dream a theasairgir o ifrinn, nach cuir daoine do dhradh

orra féin dol a steach le spàirn air doras cumhann an iompachaidh; no triall air slighe aimhleathann na naomhachd am feadh ata ùin' aca; agus cha chuir iad spàirn orra féin, do bhrìgh nach do mhòsgladh iad gu beò-mhothachadh do'n ghàbhadh mhòr anns am beil iad; agus cha do mhosgladh iad, do bhrìgh gur leisg leo an cunnart a chluinntinn, agus roi-smuainteachadh air; agus tàrladh so, do bhrìgh nach math a chreideas iad am facal a bhagras an dòrainn. Mur lànchreid sibh an fhìrinn so, shaoilinn gun tugadh a cudthrom oirbh a cuimhneachadh, agus leantainn ri gun fhois a thoirt du'r n-anmaibh, gus an iompaichear sibh. Na'n cluinneadh tu an guth so ach aon uair, o bheul Aingil, "Is éigin dut iompachadh no dol am mugha: pilleadh no bàsachadh!" Nach leanadh e ri t' anam gu teann; agus nach taghaicheadh e thu gach òidhch' agus là? Nach cuimhnicheadh tu air ann an gniomh a' pheacaidh? Nach cluinneadh tu gu labhar ann ad chluasaibh do ghnà "Pill no bàsaich!" O, nach bu shona bhur n-anmaibh na'n oibricheadh e orra mar so; agus mur di-chuimhnichte gu bràth e: agus mur tugadh e fois duibh, gus an iomaineadh e dh' ionnsaidh Dhé sibh! Ach ma dh' fhògras sibh uaibh e, le di-chuimhne, agus le mi-chreideamh, cia mar dh'oibricheas e chum slàint' agus iompachaidh dhuibh? Ach thugaibh so leibh mar aobhar dù-bhròin, ged' dh'fhògras sibh an guth so ás 'ur cuimhne cha-n urrainn sibh d'a fhògradh as 'ur Bìobaill: ach seasaidh e annta mar fhìrinn naisgte, a thoirt sanais *duibh gu* bràth, nach eil duibh ach *Pilleadh no bàsachadh.*

O c'arson a nise nach eil cridhe gach peacaich air a bhioradh leis an dearbh-fhìrinn so? Shaoileadh neach a nise, gu'm biodh gach anam neo-iompaicht' a chluinneas na briathran so, air a bhioradh a dh' ionnsaidh a' chridhe; agus gu'n smuainticheadh iad annta féin, agus gu 'n abradh gach neach, "Is e so mo chŏr-sa," agus cha ghabhadh e fois gu bràth, gus am mothaicheadh e iompachadh féin. Creidibh a dhaoine, nach mair am fonn suaimhneach neo-chùramach so ach gearr. Is dà ni, mhosglach, iompachadh, agus sgrios: agus cha-n fhada gus am mothaich sibh a h-aon-diù. Faodaidh mi a ghealltainn, cho cinnteach 's ged' chithinn le m' shùilibh e, gu'n toir gràs no ifrinn oirbh a ràdh, gu goirid, (an uair a bheir iad dhuibh beò-mhothachadh air na nithibh sin) "Ciod a rinn sinn? Cia amaideach aingidh a ghluais sinn?" Cha mhair staid sgĕigeil nam peacach gun umhail ach tamall beag. Cho luath 'sa philleas no bhàsaicheas iad, téid crìoch air am breislich dhàna, agus pillidh an ciall agus am mothachadh riu.

Ach tha dà ni agam 's an amharc a ta cruadhachadh an duine neo-iompaicht' agus air am beil a choltas mo shaothairs' a chuir an neo-brìgh mur gabhar rompa; agus is iad sin an dà fhacal so, an *t-aingidh*, agus *iompachadh*, an uair a thuigear ann an seadh mearachdach iad. Ars' aon neach ris-féin, "Is fior gur éigin do'n aingidh iompachadh no bàsachadh: ach ciod e sin domhsa?" Cha n-eil mi aingidh ged a' tha m' peacach mar gach duine eile do'n t-sluagh. Arsa neach eile ris-féin, Is fior gur éigin domh *pilleadh* o m' dhroch shlighe; ach tha dùil agam

nach eil sin gun deanamh gus a nis,' oir phill mi o cheann fhada. Agus mar so, 'nuair a shaoileas daoine aingidh nach eil iad aingidh, ach iompaichte ; chaill sinn ar saothair, ann an iompidh a chuir orra gu pilleadh. Air an aobhar sin, mu'n gabh mi ni's faid' air m' aghaidh, innsidh mi dhuibh cò iad na daoine aingidh d' an éigin pilleadh no bàsachadh ; agus mar an ceudna, ciod is ciall do'n iompachadh ; agus cò tha làn-iompaichtė ; agus chuir mi romham gun so innseadh dhuibh gus a nise : oir is i so riaghailt is fearr a fhreagras do'm ghnothach.

Agus tha e agaibh r'a thoirt fainear ann an so, ann am briathraibh an teagaisg, nach ionann duine aingidh agus duine iompaichte ; oir cha n-eil duine aingidh iompaichte, agus cha n-eil duine iompaicht' aingidh ; agus mar so 's ionann a bhi aingidh agus a bhi neo-iompaichte. Air an aobhar sin, ann an leigeil a h-aon diù ris, leigear ris iad le chéile.

Mu'm faod mi nàdur aingidheachd no iompachaidh innseadh dhuibh ; 's éigin domh tòiseachadh o 'n ceud toiseach.

B' iomchuidh le Cruithear cumhachdach an t-saoghail, trì seòrsachan chreatairean beò a ghairm o neo-ni; dhealbh e na h-ainglean, spioradan fiorghlan, reasonta, neo-bhàsmhor, agus neo-cheangailte ri cuirp ; agus air an aobhar sin iomchuidh a dh' àiteachadh nam Flaitheas. Dhealbh e na brùidean, gun anam reusonta ; agus air an aobhar sin iomchuidh a dh' àiteachadh na talmhuinn. Thug e do'n duine nàdur meadhonach eadar ainglean agus brùidean ; dhealbh e a chorp *gu h-iongantach* innleachdach, agus chuir e

spiorad reusont' agus neo-bhàsmhor ann, d'a àiteachadh, agus d'a riaghladh ; agus uime sin, iomchuidh a dh' àiteachadh nèimh agus na talmhuinn. Ach mar thugadh corp do'n duine mar iochdaran ùmhal d'a anam ; cha d' fhuair e an talamh so mar bhuan-chòmhnaidh shona : ach mar shlighe air an triall e dh'ionnsaidh nam flaitheas. Chruthaicheadh an duine ann an staid bheannaicht,' a dhearcadh air mòrachd ghlòrmhor an Tighearn', a seinn haleluiah dhà leis na h-ainglibh naomha; agus a dheanamh àrd-chuspair a ghràidh dheth gu sìorruidh. Agus mar a chruthaicheadh an duine chum na crìche so, dheònaich Dia dha meadhonnan iomchuidh a ruigheachd oirre : Do na meadhonaibh sin, tha dà ghnè. A cheud ghnè a riaghladh fonn anma an duine. An dara gnè, a riaghladh a bheatha agus a ghniomhharran. Mar a bhuineas do'n cheud ghnè, chuimisich Dia fonn anma an duine r'a chrìch ; a' toirt dha urrad eòlais air féin 's a bha iomchuidh air a staid, agus cridhe ag aomadh d'a ionnsaidh féin le gràdh naomha. Gidheadh cha do dhaingnich Dia an duine gu neo-chaochlaidheach anns an staid sin ; ach air a dhealbh 'na dhuine saor, dh'fhàg e gu comhairl' a shaorthoile féin e. Mar a bhuineas do 'n dara gnè, thug Dia mar a fhreagradh dha féin lagh iomlan do'n duine, a' sparradh air buanachadh ann an teas-ghràdh nach fuaraich gu bràth, agus ann an ùmhlachd gun mhearachd a thoirt dha féin. Ach le bristeadh toileil an reachd sin, cha do chaill an duine, còir, a mhain air muinghinn na beatha sìorruidh ; ach mar an ceudna, thionndadh e *uuam o Dhia,* shocraich e a smuaintean air nithibh

dìblidh feòlmhor, agus mar so, is beag nach do thilg e dheth dreach na diadhachd gu h-iomlan. Air an doigh so dhearmaid an duine glòir Dhé, agus géill d'a reachd, a' chrìoch chum an do dhealbhadh e; agus chaidh e air seacharan cian o 'n t-sligh' a threòraicheas da h-ionnsaidh; agus sin an smuaintibh anma, agus an gniomharraibh a bheatha. Chaill an duine am fonn naomha sin, spéis an anma do Dhia agus da lagh; agus fhuair e 'n àite sin, féin-spéis fheòlmhor, a shàsaicheas e le nithibh talmhaidh! Air dha fàs aineolach air Dia, agus eòlach air a' chreatair: tha cuairt na beatha so a co-fhreagradh do thogradh claon a' chridhe; cha n-eil e beò do réir naomh reachd Dhé, ach do réir an-mhiann féin: dh' iarr e an creatair a thoileachadh, a chiocrais feòlmhor, an àit' a bhi ag iarraidh an Tighearn' a riarachach. Thàinig sinn uile chum an t-saoghail leis an nàdur, no leis a chlaon-thogradh thruaillidh so: "Oir cò bheir glan á neo-ghlan?" (Iob. xiv. 4.) Mar a ta gnè fuileachdach bhorb ann an leòghan, mu'n cosgair e 'n t-sealg, agus gnè nimheil anns an nathair, mu'n lot i le gath; mar an ceudna, tha 'n gnè peacach, no 'n togradh millteach so 'n ar leanbachd mu'n smuaintich, mu'n labhair, agus mu'n dean sinn. Agus uaithe so sruthaidh uile pheacadh ar beatha. Cha n-e so a mhàin, ach an uair a sholair an Dia tròcaireach cungaidh-leighis duinn, eadhon an Tighearn Iosa Criosd, mar leigh d' ar n-anmaibh, agus mar cheannard g'ar treòrachadh gu Dia; is ionmhuinn le'r gnè an cŏr anns am beil sinn, agus is leisg leinn fhàgail, agus uime sin tha sinn an aghaidh uile *mheadhonnan* ar saoraidh: ged a theagaisg

cleachdadh duinn buidheachas a thoirt do Chriosd air son a chàirdeis, gidheadh, tha féin-spéis fheòlmhor a cuir ìompaidh oirnn a chungaidh-leighis a thairgeas e a dhiùltadh, agus a' sparradh oirnn ar leth-sgeul féin a ghabhail an uair a dh' earalaichear oirnn an leigheas a thairgeas Criosd duinn a ghabhail, agus a ghairmear sinn a chum gach ni saoghalt' a thréigsinn, agus esan a lean-mhainn a chum Dhé agus glòire.

Guidheam oirbh, leughaibh an duilleag so a rithist, agus comharraichibh i; oir anns na briath-raibh so tha fior-chunntas agaibh air staid 'ur nàduir truaillidh; agus air an duine aingidh. Oir is duine aingidh, agus buailteach do bhàs sìorruidh, gach neach a th' anns a chŏr thruaill-idh so.

Mar an ceudna, dh' ullaicheadh sibh leis a so, a thuigsinn an iompachaidh, chum na crìche so, tuigibh a thaobh nach àill le Dia, gu 'm bàs-aicheadh daoine ann am peacadh; gu'n do sholair e cungaidh-leighis duinn gu tròcaireach, mar a thug e air a Mhac ar nàdur a ghabhail, chum air bhi dha 'na Dhia agus 'na dhuine ann an aon phearsa, gu'm bitheadh e 'na Eadar-mheadhonar eadar Dia agus duine; agus air fulang bàs maslach na croise air son ar peacaidh, gu'n saoradh e sinn o mhall-achd Dhé agus o chumhachd an droch-spioraid; agus mar a shaor e sinn air an dòigh so, thug an t-Athair dha sinn mar a chòir féin. Dhealbh an t-Athair agus an t-Eadar-mheadhonair lagh agus co-cheangal nuadh do 'n duine: cha n-ann mar an ceud cho-cheangal, nach tugadh beatha ach do 'n neach a bheireadh ùmhlachd iomlan da, agus a dhìteadh an duine gu dòrainn air son gach

peacaidh : ach dhealbh Criosd lagh gràis, gheall e mathanas peacaidh, agus beatha shìorruidh, do gach neach a dh' iompaichear chum Dhé, le fior-chreideamh, aithreachas neo-chealgach, agus leasachadh beatha dùrachdach : Mar reachd di-chuimhne no mar dhioladh a bheir Rìgh do ceannaircich ma leagas iad an armaibh, ma philleas iad ris le nuadh-ùmhlachd, agus ma bhuanaicheas iad mar iochdarannan freagarrach dha 'san àm ri teachd.

Ach mar is aithne do 'n Tighearna gu'n d' fhàs anam an duine cho aingidh 's nach gabh e a chungaidh-leighis, ma dh' fhàgar dha féin e ; uime sin, ròghnaich an Spiorad Naomha mar obair, gach abstol a theagasg diadhachd an sgrioptuir a sheuladh le miorbhuilibh iongantach ; agus na h-anmannan tagbt' a shoillseachadh agus iompachadh.

Chì sibh o 'n urrad so, mar a ta triùir phearsaibh 'san Diadhachd, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomha, gu'm beil obair shònraichte fêin ainmicht' air gach pearsa fa leth dhiù.

B'e obair ar Athar ar cruthachadh, agus ar riaghladh mar a chlann reusonta, le lagh nàduir ; agus breth a thoirt oirnn da réir : agus Fear-saoraidh a sholar dhuinn gu tròcaireach, 'nuair a bha sinn an cunnart dol am mugha ; agus a Mhac a chuir g'ar teasairginn, agus gabhail r'a éirig.

Is i obair a Mhic air ar son : ar saoradh le fhulangas agus le fhìreantachd ; lagh no gealladh gràsmhor a thoirt d'ar n-anmaibh ; sinn a riaghladh agus breth a thoirt oirnn mar ar Fear-saoraidh, air mhodh gràsmhor ; eadarghuidh' a

dheanamh air ar son, chum 's gu 'n co-pàirtichear ruinn sochairean a bhàis: agus an Spiorad Naomh' a chur d'ar n-ionnsaidh, an Spiorad a tha 'n t-Athair mar an ceudn' a' cur leis a' Mhac.

Is i obair an Spioraid Naoimh' air ar son: an sgrioptur naomh' a dheachdadh do na faidhibh agus do na h-abstolaibh, agus seòl' a thoirt dhaibh g'a chuir an céill; cinnt agus firinn an fhacail a sheuladh le miorbhuilibh, tiodhlacaibh, agus gniomharraibh iongantach slàinteil; luchd-teagaisg ghnàthaicht' an t-soisgeil a shoillseachadh agus a bhrosnachadh; cuideachadh leo ann an teagasg, agus ann an craobh-sgaoileadh an fhacail; agus leis an fhacal cheudna, a' soillseachadh agus ag iompachadh anmannan dhaoine. A nise, mar nach bu chreatairean reusonta sibh mur cruthaicheadh an t-Athair mar sin sibh; agus mar nach faodadh sibh dol a dh' ionnsaidh an Athar mur saoradh am Mac sibh; cha mhò na sin a bhiodh còir agaibh air Criosd, no air tearmann uaithe mur naomhaicheadh an Spiorad sibh.

Chì sibh a nis' aobhair fa leth na h-oibreach so. An t-Athair a' cur a Mhic ga'r saoradh; am Mac ga'r saoradh, agus a' toirt tairgse nan gràs duibh; an Spiorad Naomh' a' deachdadh agus a' seuladh an t-soisgeil; na h-abstoil mar luchd-cogair an Spioraid 'ga sgrìobhadh; luchd-teagaisg 'ga fhoillseachadh, agus a' cur iompaidh air daoine gabhail ris; agus tha 'n Spiorad Naomha, chum an teagasg a dheanamh diongmhalt' a' fosgladh cridheachan dhaoine a thoirt aoidheachd dha; agus so uile dh' ath-nuadhachadh dreach na diadhachd air ar n-anmaibh; a shocrachadh na

n-intinn air Dia a rithist; a thogail an anma os-ceann a' chreatair agus féin-spéis fheòlmhor, chum an do theich e bho Dhia; agus mar so, a thoirt air gniomharraibh na beatha, a chleachd ruith ann an sruth-chlais thalmhaidh, ruith ann an sruth-chlais nèamhaidh; agus so uile le aoidheachd a thoirt tre chreidimh do Chriosd Léigh an anma.

Uaithe so a labhradh ruibh, faodaidh sibh fhaicinn, cò e an duine aingidh, agus cò e an duine iompaichte. Agus tuigidh sibh so ni's fearr, ma gheibh sibh mion-chunntas air am buaidhibh agus air an giùlan fa-leth: agus mar a bhuineas do 'n duine aingidh, aithnichear e air na trì nithibh so.

*Anns a' cheud àite.* Is neach e a tha làn-thoilichte le nithibh talmhaidh; is fearr leis an creatair na'n Cruithear; agus suaimhneas feòlmhor na sonas neamhaidh: tha gaol aige do nithibh feòlmhor air am beil e eòlach, agus fuath do nithibh spioradail air am beil e ain eolach: ged their e, gur fearr nèamh na talamh, cha mheas e sin aige féin da-rìreadh. Na'm b' òighreachd chinnteach leis an talamh, cha ghabhadh e nèamh mar roghainn air; b' fhearr leis fuireach an so, na dol air imirich do na flaitheas. Bu ròghnaiche leis beatha shlàn thŏiceil, àrd-inbheach air thalamh; na beatha naomha, shona an làthair Dhé anns na nèamhaibh; seadh, na bhi a' gràdhachadh agus a' sìor mholadh na diadhachd. Ge d aidich e gu cealgach, gur ionmhuinn leis Dia thar gach neach, gidheadh, cha do mhothaich anam riamh cumhachd a' ghràidh dhiadhaidh da-rìreadh, ach tha inntinn ni's suidhicht' air an *t-Saoghal,* agus air suaimhneas feòlmhor na air Dia

An aon fhacal, ge b'e neach le 'm docha talamh na nèamh, suaimhneas feòlmhor na Dia, is duine aingidh neo-iompaicht' e.

Air an làimh eile, tha 'n duine iompaichte soillsichte a' dearcadh air ionmhuinneachd na diadhachd: is léir dha urrad mhòr-luach anns a' ghlòir a tha r'a faighinn o Dhia, is gun do shocraich e 'chridhe oirre, ni's mò gu mòr na air aon ni saoghalta. B' fhearr leis sealladh do ghnùis Dé, agus a bheatha a chaitheadh 'na ghràdh-sìorruidh, a' seinn a chliù gu bith-bhuan, na gach saibhreas agus suaimhneas saoghalta. Is léir dha gur diomhanas gach aon ni eile, agus nach sàsaichear an t-anam ach le Dia a mhàin: agus air an aobhar sin, rachadh an saoghal an taobh a thogras e, taisgidh an duine iompaicht' a shaibhreas agus a mhuinghinn anns na nèamhaibh; agus air son sin bheir e thairis gach ni, gù deònach. Cha làn-shàsaich aon ni eil' e; cha n-eil toilleachas-inntinn no fois aig' ach ann an gràdh an Tighearna. An aon fhacal, tha meas agus gràdh aig gach duine iompaicht' air Dia, ni's mò gu mòr na tha ac' air an t-saoghal gu léir; agus is ròghnaiche leo sonas nèamhaidh, na suaimhneas feòlmhor. Gheibh sibh dearbhadh an teagaisg so anns na sgriopturaibh a leanas. Phil. iii. 18, 21. Mat. vi. 19, 20, 21. Col. iii. 1, 4. Romh. viii. 5, 9. xviii. 22. Salm lxxiii. 25, 26.

*Anns an dara h-àite.* Is priomh-obair do'n duine aingidh a bhi cothachadh saibhreas saoghalt' a shàsachadh ana-mhiann feòlmhor féin. Ged a leughas, ged dh'éisdeas, ged' ni e mòran do ghniomharraibh cràbhach o 'n leth a muigh, agus ged' sheachnas e peacadh maslach; gidheadh

cah n-eil an so uil' ach leth-obair; cha phriomh-obair dha idir Dia a thoileachadh, chum sonas bith-bhuan a shealbhachadh; cuiridh e Dia seachad le fuighleach an t-saoghail, agus cha toir e dha do ghéill ach am beagan a sheachnas an fheòil, oir cha chuir e a' chuid de 'n t-saoghal an geall nèamha gu deònach.

Air an làimh eile, is priomh-obair do'n duin' iompaicht' a bhi toileachadh Dhé gu cùramach, agus a' saoithreachadh chum e-féin a thearnadh; cha ghabh e sòlas na beatha so ach mar lòn goireasach a thurais tre 'n t-saoghail so, chum saoghal a's fearr; gnàthaichidh e goireas na beatha so do réir òrdugh Dhé; is toigh leis beatha naomha, agus is fada leis gus am bi e-féin ni's naomha gu mòr; is beag air gach peacadh a ta r'a agradh air; tha e guidhe agus a' cathachadh 'na aghaidh gu spàirneil, agus is bliadhna leis gach là gus am bi e saor dheth. Tha rùn agus togradh anma' an geall air Dia: ma thuiteas e ann am peacadh cha-n ann gu deònach, ach an aghaidh rùin shuidhicht' a chridhe; agus air an aobhar sin, éiridh e rithist le bròn air son a neo-chùram, agus cha n-eil e cho dàna 's gu'n cuir e peacadh air bith an gniomh le fhios. Cuiridh e an saoghal gu léir an geall Dhé agus muinghinn an t-sonais shiorruidh, le uile chridhe bheir e suas do Dhia gu deònach gach tiodhlac saoghalt' a fhuair e uaithe, le cliù air son an iasaid. Chì sibh so uile, ann an Col. iii. 1, 5. Mat. vi. 20. 23. Luc. xviii. 22, 29, xii. 21, xiv. 18. 27. Rom. viii. 13. Gal. v. 24, &c.

*Anns an treas àite.* Cha do ghabh anam an *aingidh riamh* fior-eolas air obair na saorsa, ach

tha i dha mar dhiomhaireachd, agus cha n-eil spéis aige dh'i; cha do ghabh e le buidheachas ri tairgs an t-Slànaighear, agus cha do lăs a chridhe le gràdh do 'n Fhear-shaoraidh; ni mò is toileach leis a bhi air a riaghladh le Léigh an anma, chum 's gun teasairgear do Dhia e, bho chionta, agus bho chumhachd peacaidh; ach tha 'chridhe neo-mhothachail air an tiodhlac do-labhairt so, agus gu tŭr an aghaidh nam meadhonnan slàinteil, leis an teasairgt' e na'n gabhadh e riu. Abair gur taitneach leis a bhi cràbhach air mhodh feòlmhor, gidheadh cha tug e riamh suas anam do Chriosd, no do chomhairl' a Spioraid agus fhacail.

Air an làimh eile, air mothachadh do'n anam iompaichte gu'n robh e millte le peacadh; gu'n do chàill e 'shìth ri Dia, agus a mhuinghinn nèamhaidh; agus gu'n robh e an cunnart dòrainn shìorruidh, ghabh e le buidheachas ri teachdaireachd na saorsa; chreid e anns an Tighearn' Iosa, mar aon Slànaighear, agus choisrig se dha e féin, chum gliocais, ceartais, naomhachaidh, agus saoraidh. Ghabh e Criosd mar bheatha d'a Anam agus mar Léigh slàinteil da chreuchdaibh; tha meas mòr agus urramach aige air gliocas agus gràdh Dhé obair iongantach so ar saoraidh. Ann an aon fhacal, tha còmhnaidh Chriosd 'na anam tre chreidimh, agus tha 'bheatha so a tha làthair aige tre chreidimh ann am Mac Dhé, a ghràdhaich e agus a thug e-féin air a shon. Seadh cha-n easan a tha beò, ach Criosd a tha beò ann. A dearbhadh so, faic, Eoin. i. 11, 12; iii. 19, 20, xv. 2—4. Rom. viii. 1. Phil. iii. 7—10. Gal. ii. *20 1. Cor.* ii. 2.

Chì sibh a nis' am briathraibh soilleir o fhacal Dé, cò iad na daoine aingidh, agus cò iad na daoine iompaichte. Saoilidh luchd-ain eolais mur bi daoine a' cuir ri mionnaibh, no ri mallachadh, ri ana-cainnt, ri misg, no ri neo-ghlaine, ri foirneart, no ri eacoir an gnothaichibh, agus ma thig iad do'n Eaglais, agus ma ni iad ùrnaigh nach faodar am meas mar dhaoine aingidh. No ma bha neach ciontach am misg, am mionnachadh, an iomairt-thoirmisgte, no an leithid sin do mhi-bheusaibh, ach ma sguireas e dhiù anns an àm ri teachd, saoilidh na h-ain eolaich gur duine iompaicht' e so. Saoilidh dream eile, gur duine iompaichte gun amharas, an neach a bha nàimh-deil do'n diadhachd, agus a' deanamh fanaid oirre, ma tha e a' gabhail tlachd dh'i nis' a' dol an cuideachd dhaoine matha, agus uime sin, mar chuspair fuath aig luchd-aingeachd mar a tha na dhaoine matha. Tha cuid do dhaoine cho amaideach 's gu'n saoil iad gu'm beil iad iom-paichte, ma thogas iad nuadh-bharail mhearachd-ach; agus ma thuiteas iad ann an cuideachd eigin a sgarras iad-féin o'n t-sluagh, mar tha baistich, crith-chreidich, pàpanaich, no leithid sin. Saoilidh daoine eile, gur fior-iompachadh, ma chuir eagal ifrinn uabhas orra, ma leigeadh ris daibh an cionta agus ma bhioradh an cridhe le agartas-cogais air a son, agus ma chuir iad rompa agus ma gheall iad leasachadh beatha; agus ma ròghnaich iad giùlan cràbhach, beusach o'n leth a muigh. Is iad sin na h-anmannan meallta truagha, d'an coltach tairbh' ar n-iompaidhne chall gu tùr: an uair a chluinneas iad gur éigin *do 'n duine aingidh* iompachadh no basachadh;

saoilidh iad nach do labhradh so riù féin: oir cha n-eil iad aingidh ach làn-iompaichte ma 's fior iad-féin. Is e so an t-aobhar a thug air Criosd innseadh do chuid do na h-uachdarannan Iudhach a b'àrd inbhiche agus bu shuairce no 'n sluagh coitcheann; gu'n rachadh Cìs-mhaoir, agus strìopaichean do rìoghachd Dhé air thoiseach orra-san. Mat. xxi. 31.

A dhaoine, is obair nach eil sibh a breathnachadh an t-iompachadh; cha ghnothach faoin an duine ris nach taitinn ach nithe talmhaidh thoirt do nèamh, agus mòr-luach na diadhachd a leigeil ris dà, gus an toir e do Dhia teas-ghràdh nach fuaraich gu bràth, teas-ghràdh a leaghas a chridhe cruaidh gu aithreachas air son peacaidh, agus a bheir air teicheadh chum Chriosd, ga ghabhail d'a ionnsaidh mar léigh anma le buidheachas; gus an iompaichear miann agus togradh a chridhe, chum an truaigh sin a sheachnadh a ghabh e ann an riochd a shonais, agus an sonas sin a rògbnachadh, a sheachainn e ann an riochd a thruaighe; agus gus an tréig e gach crìoch agus gnothach a bha aige roimhe sin: an aon fhacal, "Ma tha neach sam bith ann an Criosd, is creutair nuadh e: Chaidh na seann nithe seach, feuch rinneadh na h-uile nithe nuadh." (2. Cor. v. 17.) Tha aige nuadh-eòlas, nuadh-thoil agus nuadh-rùin; nuadh-bhròn, nuadh-mhianna, nuadh-ghràdh agus nuadh-shòlas; nuadh-smuaintean, nuadh-chainnt, nuadh-chuideachd (agus ma's urrainn e) nuadh-iompachadh. Tha am peacadh a bha aige mar aobhar macnuis anns an aimsir a chaidh seachad, air fàs a nise cho sgreataidh uabhasach d'a shùilean 's gun teich e naithe mar o'n bhàs. Cha n-eil

an saoghal a bha cho luachmhor 'na shealbh, ach càmparach diombain a nise; is e an Dia air an d' rinn e dearmad, aon sonas anama; Roimhe so leig e Dia air di-chuimhn', agus bu ròghnaiche leis gach ana-mhiann na e: ach a nise tha cathair àrd-inbheach a' chridh' aige, agus tha na mianna gu léir fo cheannsal; is prìomh-obair do'n anam, a bhi toirt aire agus géill da: is aobhar dù-bhròin leis gruaim a Thriath, agus cha léir dha sonas ás eagmhuis. Is e Criosd air an do chleachd e smuainteachadh le neo-chùram a mhuinghinn agus a thearmann a mhàin: tha e d'a anam mar an t-aran lathail d'a chorp; cha-n fhaod e ùrnaigh a dheanamh ás eugmhais, cha dean e gàirdeachas, cha smuaintich, cha labhair agus cha bhi e beò ás eagmhais. Roimhe so cha d' amhairc e air nèamh ach mar thearmann o fhulang a bha dùil aige b' fhearr a chòrdadh ris na ifrinn, an uair nach faodadh e fuireach ni b' fhaide air thalamh; ach a nise ròghnaich e na flaitheas mar cheann-uidhe agus mar chòmhnuidh, mar ionad a làn-mhuinghinn, agus a shuaimhneis, anns am faic, anns an gràdhaich, agus anns an cliùthaich e an Dia g'an do choisrig e anam gu h-iomlan. Roimhe so cha d' amhairc e air ifrinn ach mar bhòchdan a chuir eagal peacaidh air daoine; ach a nise criothnaichidh e roimpe mar ionad na fìor-dhòrainn; is eagal leis dol 'na dàil, agus cha sùgradh leis fanaid a dheanamh oirre. Roimhe so bha e sgìth do dh' obair na naomhachd, agus mheas e mar anabharr gun fheum i; ach a nise, cha suaimhneas, cha-n obair, agus cha-n ealain beathachaidh leis ach i. Roimhe so, is *beag nach do mheas* e am Bìoball mar leabhar

coitcheann; ach mheas e nis' e mar naomh-lagh Dhé, mar litir a sgrìobhadh d'a ionnsaidh o nèamh le làimh na Mòrachd sìorruidh, agus ghabh e rithe mar riaghailt d'a smuaintibh, d'a bhriathraibh agus d'a ghniomharraibh; litir a tha le iarrtas 'g a cheangal le bagradh 'g a oilteachadh, agus le gealladh a' labhairt briathran na beatha r'a anam. Cha bu mhò air daoine diadhaidh na daoine eile anns an àm a chaidh seachad; ach a nise cha léir dha air thalamh daoine sona luach-mhor ach iad. Roimhe so b'iad na h-aingidh a luchd-sùgraidh; ach a nis' is iad a luchd-càmpair, agus ge b' àrd a chluinnt' a ghàir gàirdeachais mu'm peacadh; cò nis is mò a ghuileas air son am peacaidh; agus an dòrainn, na e-san? (Salm xvi. 3; xv. 4. Phil. iii. 18.) Am briathraibh aith-ghearr, tha crìoch nuadh aige d'a smuaintibh, agus slighe nuadh d'a shaothair; agus air an aobhar sin, tha chridhe agus a bheatha nuadh. Roimhe so bu chrìoch dha ana-mianna feòlmhor féin: agus bu shlighe dha a shuaimhneas, a bhuannachd agus a chreideas saoghalta; ach a nis' is crìoch dha Dia agus glòir shìorruidh: agus is shlighe dha Criosd, an Spiorad, an soisgeul, an t-òrdudh diadhaidh, naomhachd a thaobh Dhé, ceartas agus tròcair a thaobh dhaoine. Roimhe so, thoilich e Dia cho fad 's a fhreagradh sin d'a fhéin-spéis, agus d'a shuaimhneas feòlmhor; gun mhòran mi-thlachd a chuir orra. Ach a nise toilichidh e Dia, cia mòr air bith am mi-thlachd a chuireas so air fhéin-spéis agus air a shuaimhneas feòlmhor. Is e so an t atharrachadh mòr a ni Dia air an dream sin

*uil' a theasairgear.*

Faodaidh sibh a ràdh gu'm beil spiorad De g'ur naomhachadh, ach am beil fios agaibh ciod is ciall do naomhachadh? Is e so a thaisbein mi dhuibh a nise; agus is éigin do gach duine air thalamh bhi naomhaichte no dol am mugha gu sìorruidh. Is éigin daibh pilleadh no bàsachadh.

A dhaoine, an creid sibh so uile? Is cinnteach mi nach eil do dhànadas agaibh a ràdh nach creid; oir is cùis gun teagamh so, agus cha-n fhaodar àicheadh; cha chonnspaid so mu'm beil daoine fòghlumte diadhaidh an agaidh a chéile; mu'n abair aon dream so agus dream eile sud; tha gach dream agus aiteam 'n 'ur measg, is airidh air ainm criosdaidh a' co-aontacadh r'a chéile, ann am barail mu na nithibh sin a labhair mi, agus mur creid sibh Dia na firinn, anns an ni sin a tha gach dream agus aiteam a' creidsinn, cha 'n fhaodar 'ur leth-sgeul a ghabhail.

Ach ma chreideas sibh so c'arson a tha sibh cho-sàmhach 'n 'ur staid neo-iompaichte? Am beil cinnt agaibh gu'n d'iompaicheadh sibh? An do mhothaich sibh an t-atharrachadh iongantach so air 'ur n-anmaibh? An d'ath-ghineadh no 'n do nuadh-chruthaicheadh mar so sibh? nach iongantach an ni so le mòran agaibh? An do mhothaich sibh riamh a leithid annaibh féin? Mur faod sibh là no seachduin ar n-atharrachaidh, no an t-searmoin leis an d' iompaicheadh sibh innseadh, am faod sibh a ràdh gu'm beil an obair deante; gu'n d' atharraicheadh sibh da-rìreadh; agus gu'm beil na h-intinneann sin annaibh a nochd mi cheana dhuibh? Mo thruaigh! leanaidh mòran na gnothaichean saoghalta, agus cha chuir ad ach ro bheag dragha orra féin le

smuaintean air an atharrachadh so. Agus ma dh' fhanas neach o pheacaibh maslach, agus ma dh' fhaodas e ràdh, "Cha-n fhear neo-ghloine, no gadaiche, cha-n fhear mallachaidh no mionnachaidh, cha-n fhear misg no foir-neart mi, théid mi do 'n Eaglais agus ni mi ùrnaigh." Ma dh' fhaodas neach so a ràdh, saoilidh e gu'm beil e làn-iompaichte, agus gu'n tearnar e cho luath ri neach eile. Ach mo thruaighe! tha e 'g a mhealladh féin gu h-amaid-each: oir is dimeas anabarrach so air glòir shìorruidh, agus dearmad eagalach air an anam nach bàsaich. Am faod sibh bhi cho caoin-shuarrach mu fhlaitheas na glòire agus mu ifrinn na dòrainn? Is goirid gus an taisgear 'ur cuirp anns an uaigh, agus gus an glac ainglean caomha no deamhain bhorb 'ur n-anmaibh. Is goirid gus am bi gach fear agus bean agaibh, ann an cuideachd, agus ann an saoghal eile.—Cha-n fhad a dh' àiticheas sibh 'ur taighean.—Cha-n fhada shaothraicheas sibh 'ur fearann.—Cha-n fhad is ionad còmhnaidh dhuibh an talamh.—Cha-n fhada chì sibh leis na sùilibh sin, a chluinn-eas sibh leis na cluasaibh sin, agus a labhras sibh leis na teangaibh sin.—Cha-n fhada gus am fàg saighead a' bhàis sibh gun fhradharc, gun chlaisdeachd, gun chainnt; agus bithidh sibh mar sin gus an co-cheanglar 'ur n-anmannan agus 'ur cuirp r'a chéile, ann an là na h-ais-éirigh; agus ciod é an seòl' air am faod sibh na nithe so a dhearmad? O! ciod e an t-ionad aoibhnis, no dòrainn, anns am bi sibh gu goirid! O! ciod an sealladh a chì sibh gu goirid anns na nèamhaidh shuas, no ann an ifrinn shios! O! na smuaintean

sin a lionas 'ur cridhe gu goirid, le sòlas do-labhairt, no le àmhghar uabhasach! Ciod is obair dhuibh anns an t-saoghal sin eile an taobh thall do 'n uaigh? Am bi sibh a' cliùthachadh Dhé leis na h-ainglibh, agus leis na naomhaibh, no a' sgreadail gu gairisinneach ann am measg nan deamhan, anns an teine nach mùchar gu bràth? Bithidh na nithe so uile gun chrìoch, agus daingnaichte le reachd neo-chaochlaideach. Is i an t-sìorruidheachd, an t-sìorruidheachd, leis an toimhsear 'ur sòlas agus 'ur dòlas, agus am faodar so a dhearmad? Is fior so, a dhaoine, is fior gach smid dheth; an déigh dhuibh triall sìos agus suas beagan ni's faide; agus an déigh dhuibh cadal agus mosgladh tamall beag eile; spionar á tìr nam beò sibh, agus an sin chì sibh gur fior gach ni a dh' innis mi dhuibh anns an àm so, agus an ceadaich sibh a nise dhuibh féin an di-chuimhneachadh! Cuimhnichidh sibh an saoghal eile gu'n cuala sibh an t-searmoin so, agus gu'n do chuireadh na nithe so 'n 'ur cuimhne anns an àm agus anns an àite so! agus chì sibh an sin, gur mò na nithe so mìle uair na aon ni a dh' fhaodas sibhse no mis' a thuigsinn an taobh a bhos do 'n uaigh; agus an deanar dearmad cho mòr air na nithe so a nise?

A chàirdean caomha, na'm bàsaichinn am màireach, agus na'm b' urra' mi pilleadh o 'n t-saoghal eile a dh' innseadh dhuibh ciod a chunnaic mi, nach éisdeadh sibh rium gu deònach? Nach tugadh sibh fainear, agus nach creideadh sibh mo sgeul? Na'n ceadaichte dhomh aon searmoin a thoirt duibh an deigh mo bhàis, agus an *deigh dhomh* obair luchd-àiteachaidh an

t-saoghail a tha ri teachd fhaicinn, nach b' àill leibh gu 'n innsinn an fhìrinn duibh gu soilleīr saor, agus nach cruinnicheadh sibh mu m' thimchioll gu m' éisdeachd? Agus nach taisgeadh sibh no theagasg 'n 'ur cuimhne? Ach cha-n fhaod so tachairt; tha dòigh shuidhicht' aig Dia, d' ar teagasg le 'sgriobtur agus le 'Mhinistearaibh; agus cha toir e urrad d' an toil do dh' aschreidich 's gu'n cuir e luchd-teagaisg o na mairbh d' an ionnsaidh, no gu 'n atharraich e a sheòl suidhichte féin, ma ni neach sam bith gearan air dòrchadas na gréine, cha toir Dia urrad da thoil da 's gu'n lăs e dha solas is dealraiche. Guidheam oirbh a chàirdean gaolach, thugaibh an aire dhomh a nise cho math 's ged a thiginn le teachdaireachd d'ur n-ionnsaidh o na mairbh; oir faodaidh mi làn-dearbhadh a thoirt duibh air cinnt agus firinn nan nithe sin a theagaisg mi dhuibh cho math 's ge d' fhaicinn le m' shùilean iad ann an saoghal eile; oir faodaidh teachdair' o na mairbh 'ur mealladh; ach cha-n fhaod Iosa Criosd 'ur mealladh gu bràth; cha-n fhaod facal Dé a chuireadh an céill anns an sgriobtur, agus a sheuladh le miorbhuilibh an Spioraid Naoimh 'ur mealladh gu bràth. Creidibh so ma chreideas sibh a bheag idir. Creidibh agus géillibh, no théid sibh am mugha. A nise ma chreideas sibh facal Dé, agus mà ghabhas sibh cùram do leas 'ur n-anma gu bràth, ceadaichibh dhomh an achanaich reasonta so iarraidh oirbh, agus guidheam oirbh na diùltaibh mi cuimhnichibh gun dàil na chuala sibh, rannsaichibh 'ur n-intinnean gu dùrachdach, agus abraibh ruibh *féin.* "*Am beil* a' chùis mar so? An éigin

domh pilleadh no bàsachadh: Iompachadh no dol am mugha? Is mithich dhomh a nis' amharc mu m' thimchioll, mu'n tig orm oidhche tinnis agus bàis. Och! c'arson nach robh sùil agam air na nithe so gus a nis? C'arson a chuir mi dàil anns a' ghnothach mhòr so gu dàna; agus a chaidil mi cho fad? An robh mi a' m' fhair-eachadh? An robh mo chiall agam? A Dhé uile-bheannaicht', is ann do d' thròcair nach do spìonadh á tìr nam beò mi, mu'n robh dùil chinnteach agam ri beatha shìorruidh do m' anam? Ach na leigeadh Dia gu'n dearmaid mi 'n obair so tuilleadh gu bràth. Ciod an staid anns am beil m' anam? Am beil mi iompaichte, no neo-iompaichte? An d' oibricheadh an t-atharrachadh mòr so air m' anam riamh? An do shoillsicheadh mi le Spior-ad an Tighearn' a thoirt fainear gràinealachd peacaidh, feum Slànaighear, gràdh Chriosd, agus àrd-mhor-luach Dhé na glòire. Am beil mo chridhe briste, brùite, ann am chòm, air son na cionta a tha r'a h-agradh orm? An tug mi aoidheachd chàirdeil do m' Thighearn' agus do m' Shlànaighear a thairg e-féin domh le mathan-as agus beatha do m' anam? Am beag orm mo bheatha chiontach a chaidh seachad, agus fuigh-eall gach peacaidh a th' ann am nàdur? Am beil mi a' teicheadh uatha mar o nàimhdibh millteach? Am beil mi 'g am thoirt féin suas do ghiùlan naomha? Am beil mi ùmhal do Dhia? An taitneach leam an ùmhlachd? Am faod mi a ràdh do-rìreadh gu'm beil mi marbh do 'n t-saoghal agus do'n fhéin-spéis fheòlmhoir? Agus am beil *mi* beò do Dhia, agus do 'n ghlòir a *gheall e dhomh?* Am mò a tha do m' spéis agus

do 'm rùin air nèamh, na air Talamh? An e Dia roghainn m' anma thar gach neach? An tug mi 'n t-àit a's inbhich' ann am anam dha? Is cinnteach mi gu'n robh mi roimhe so beò do n t-saoghal agus do 'n fheòil gu h-àraidh, agus nach tug mi do Dhia ach ùmhlachd neo-chridheil, seadh, an sprùileach truagh nach b' fhiù leis an t-sannt anabharrach shaoghalta fheòlmhor. An do phill m' anam a nise chum slighe eile? Am beil nuadh-rùn, nuadh-cheudfath naomh', agus nuadh-chrìoch agam? Am beil m' anam agus mo dhòchas a' plosgartaich an déigh nam flaitheas, le ciocras nach diolar gu bràth ach leo féin? Nach i crìoch mo bheatha, làn-rùn agus dian thogra m' anma, ruigheachd air nèamh, agus air sealladh do ghnùis ghlòrmhoir mo Thighearn', agus a bhi beò 'na ghràdh agus 'na chliù shìor-ruidh? Am beil am peacadh an aghaidh rùin agus tograidh ghnàthaichte mo chridhe? Am beil mi a' claoidh gach peacadh gràineil? am beil mi sgìth dheth; agus am bu mhath leam a bhi saor dheth? so staid anma iompaichte. Is éigin domhsa bhi mar so no bàsachadh. An i so mo staid da-rìreadh? Is mithich dhomh freagairt fhaighinn do 'n cheist so, mu'm freagair am breitheamh neo-chlaon i gu h-uabhasach. Cha-n eil mi ann am choigreach cho mòr air m' anam, agus air mo ghiùlan, as nach tuig mi air dòigh eigin am beil, no nach eil mi iompaichte: agus mur eil, cha n-eil feum dhomh m' anam a bhreugadh le dòchas meallta. Is i mo rùn gun mi-féin a mhealladh ni's mò: ach a chuir ás an teagamh *am beil no nach eil* mi iompaichte; chum 's ma *tha, gu'n* gabh mi air m' aghaidh gu suuntach ŝit,

a' cliùthachadh mo Dhia glòrmhor, gus an ruig mi air a' chrùn a tha dèalrach mar a' ghrian agus buan mar m' anam neo-bhàsmhor; agus mur eil mi iompaichte mosglaidh mi o m' neo-chùram, iarraidh agus guidhidh mi 'n gràs, a dh' fhaodas mo philleadh, agus iompaichidh mi gun dàil sam bith: agus ma mhothaicheas mi tràth gu'n do chaill mi slighe na beatha, faodaidh mi pilleadh le còmhnadh Chriosd, agus gabhar rium gu fàilteach; ach ma stadas mi gus am fàg Dia m' anam an dòrchadas, agus an cruathas, no gus am fuadaich bàs mi á tìr nam beò; is ro anamoch dhomh pilleadh an sin. Cha ghabhar an sin ri aithreachas agus iompachadh; tha fios agam gur éigin domh iompachadh a nis' ann an latha tairgse nan gràs, no dol am mugha gu sìorruidh."

A dhaoine, is i so m' achanaich, gu'n gabhadh sibh cunntas d 'ur n-anmaibh agus gu'n ceasnaicheadh sibh iad air an dòigh so, gus am faic sibh, ma's urrainn dhuibh; am beil no nach eil sibh iompaichte; agus mur faod sibh so a rannsachadh a mach le'r dìcheall féin, ruigibh 'ur luchd-teagaisg, ma's daoine fiosrach dìleas iad, agus iarraibh an còmhnadh. Tha 'n gnothach so mòr, agus uime sin na bacadh nàire, no neo-chùram sibh. Tha e cuir ás do mhìltibh, gu'n saoil iad a bhi air slighe na slàinte, 'nuair nach eil iad ach air slighe a' bhàis: agus gu'n saoil iad gu'm beil iad iompaicht' an uair nach eil, agus tha dùil aca gur leòir-cheart an t-sligh' air am beil iad, ma ròghnaicheas iad an ceum is glaine, agus ma sheachnas iad an ceum is ro shailiche; 'nuair nach eil iad fad na h-ùine so, ach beò do'n t-saoghal agus do'n feòil gu truagh, agus ain-

eolach air Dia agus air beatha shìorruidh ; agus air seacharan cian o 'n t-slighe do 'n ceann-uighe flaitheas na glòire. Agus tàrlaidh mòran deth so uile do bhrìgh nach faodar iompaidh a chuir orra cuid d'an ùin' a bhuileachadh a' smuainteachadh gu dùrachdach air an staid, agus a rannsachadh le cùram. Nach iomadh truaghan féin-mheallta a tha 'g am éisdeachd, nach do bhuilich riamh an ùin' is lugha d' am beatha a' ceasnachadh an anma, agus a' feuchainn an robh iad da-rìreadh iompaichte no nach robh? Na'm b' aithne do 'n dream a th' air an t-slighe gu ifrinn, agus buailteach do léir-sgrios, an cunnart anns am beil iad, philleadh iad gu grad le oillt agus le uabhas. Ma cheadaicheas sibh do 'n diabhol 'ur dalladh le ain-eolas mu 'r staid, agus a thoirt oirbh gu'n creid sibh gur làn-cheart 'ur slighe, bheir so an dòchas is mò dhà gu'm faod e 'ur treòrachadh gun spàirn chum léir-sgrios gun tearmann. Na'm bu léir dhuibh nach eil sibh air an t-slighe gu nèamh, agus gu'n téid sibh am mugha gu sìorruidh, ma bhàsaicheas sibh anns an staid anns am beil sibh, an leigeadh oillt agus eagal leibh cadal aon oidhche, no fuireach aon là innte? An deanadh sibh gàire cridheil no sùgradh anns an staid sin? An deanadh? agus gun fhios agaibh nach tilgear sibh air a' cheart uair so ann an teas-meadhon ifrinn! Shaoilinn gu'n tugadh so oirbh cùl a chuir ri bhur droch cuideachd agus ri bhur mi-bheusaibh gnàthaichte; agus teicheadh chum slighe na naomhachd, agus co chomunn nan naomh. Shaoilinn, gu 'n iomaineadh so sibh a dh'iarraidh *cridhe n*uadh o Dhia, agus comhairle mar chòmhnadh o 'n dream aig am beil i r'a sheachnadh.

Guidheam oirbh, rannsaichibh 'ur n-anmaibh gun dàil, agus na tugaibh fois daibh, gus an léir dhuibh 'ur staid; chum 's ma tha i math gu'n gabh sibh air 'ur n-aghaidh innte le gàirdeachas: agus ma tha i olc, gu 'n amhairc sibh mu 'r timchioll gu grad ag iarraidh tearmainn mar dhaoine a chreideas gur éigin daibh pilleadh no bàsachadh.

Ach faodaidh e bhith, gu 'n abair sibh, ma chì sinn gu'm beil sinn neo-iompaichte, ciod a ni sinn an sin? Treòraichidh so mi chum mo dhara teagaisg; anns am beil fuasgladh na ceiste so, agus gabhaidh mi a nis' air m' aghaidh d' a ionnsaidh.

*Teagasg* II. Is e gealladh Dhé gu'm bi na h-aingidh beò ma philleas iad, gu h-iomlan neo-chealgach.

Tha 'n Tighearn' an so ag aideachadh gur taitneach leis, gu'm pilleadh na h-aingidh agus gu'm bitheadh iad beò. Tha nèamh cho cinnteach do'n duine iompaichte, 's a tha ifrinn do'n duine neo-iompaichte. Is firinn cho cinnteach, "Pill agus bi beò," ri "Pill no bàsaichidh tu." Cha do chuir ni air bith ach a dheagh-rùn athaireil mar fhiachaibh air Dia Slànaighear a sholar, doras na neo-bhàsmhorachd fhosgladh d'ar muinghinn, agus cuireadh a thoirt duinn pilleadh le aithreachas an uair a chuir sinn ás duinn féin le peacadh. Shruth so uile gu saor o chaomh-thròcair ar Tighearna. A dhaoine peacach, cha n-eil aobhar aig neach agaibh dol d'a thaigh, agus a radh, gu'm beil mi a' teagasg an-dòchais duibh. An gnà leinn doras na tròcair a dhùnadh oirbh? O! b' fhearr nach dùnadh sibh féin oirbh e! An

gnà leinn innseadh dhuibh nach dean Dia tròcair oirbh, ged a philleas, agus ged a naomhaichear sibh? An cuala sibh riamh fear-teagaisg a' cur a leithid so an céill? càinidh cuid agaibh luchd-teagaisg an t-soisgeil air son a bhi g' iarraidh 'ur cumail o ifrinn, agus cuiridh sibh as an leth gu'n do shearmonaich iad an-dòchas; ach innsibh dhomh, ma's urrainn dhuibh. C'uin a chuala sibh duine glice 'g ràdh, nach eil aobhar dòchais agaibh, ma philleadh sibh le aithreachas air son peacaidh? Cha-n urrainn sibh innseadh: oir is e cheart atharrach sin, a tha sinn a' cur an céill duibh o'n Tighearna gach là. Agus cia be neach a tha ath-ghinte, agus a dh' fhàs mar chreatair nuadh le creideamh agus aithreachas teasairgear e gun teagamh; agus is co fad a ghabh e uainne iompaidh an-dòchais a chuir oirbh mu'n chùis so, 's gu'm beil sinn ag earalachadh oirbh gun a cuir an teagamh. Is beatha agus cha bhàs ceud chuid na teachdaireachd a tha sinn a' cuir an céill duibh; is e ar barantas-ne tairgse na slàinte chinntich, shìorruidh, ghlòrmhoir a thoirt do gach aon agaibh; do'n diol-déirce dhìblidh, bhochd, cho mhath 's do'n mhorair is inbhich; do'n dream is meas agaibh, do luchd-misg agus mhionn, do luchd-sainnt agus braide, seadh, agus do'n dream a ni dimeas agus fanaid air slighe naomha 'na slàinte. Tha iarrtas againn o'n Triath d' an géill sinn, mathanas gach peacaidh a chaidh seachad a chuir 'n 'ur tairgse, ma philleas sibh a nis' agus mas àill leibh beatha; tha iarrtas againn a bhi 'g earalachadh agus ag aslachadh oirbh gabhail ris an tairgse so, agus pilleadh a *thoirt fios* duibh, ciod e an t-ullachadh sin a rinn

Criosd duibh, ciod an tròcair agus an fhoighidinn, agus ciod an càirdeas a tha feitheamh oirbh o Dhia ; agus O ! cia sona a bhitheas sibh gu cinnteach ma's àill leibh sonas. Tha againn gu deimhin, mar an ceadna, teachdaireachd féirg agus bàis, seadh dà ghnè féirg agus bàis : ach cha ghnothach àraid dhuinne a h-aon diù : is éigin duinn an fhearg agus am bàs d' an d' fhàg briseadh lagha nan gniomh buailteach sibh innseadh dhuibh. ach cha-n eil so, ach a' taisbeanadh dhuibh am feum a ta agaibh air tròcair, agus d' 'ur brosnachadh chum meas urramach a bhi agaibh air gràs an Fhir-shaoraidh. Agus cha-n innis sinn duibh ach an fhìrinn a mhàin, air an éigin duibh féin eòlas a ghabhail : oir cò a dh' iarras cungaidh-leighis, aig nach eil mothachadh gu'm beil e tinn ? Cha dean mothachadh 'ur truaighe, truagh sibh, ach iomainidh e sibh a dh' iarraidh tròcair. Is sibh-féin a tharruinn am bàs so oirbh. A ta sinne toirt fios duibh air bàs eile mar an ceudna, seadh bàs gun tearmann, agus dòrainn is ro mhò, d' :m beil an sluagh nach iompaich buailteach. Ach mar is firinn so 's éigin innseadh dhuibh. Air tùs tha sinn ri tròcair a chuir 'n-'ur tairgse, ma philleas sibh : agus is iad an aiteam sin a mhàin, a gheibh cuireadh tròcaireach agus nach pill, is éigin duinn am bagradh le truaighe. Cuiribh cùl ri bhur seacharnaibh, air iarrtas Chriosd, gun tuilleadh maille, fàsaibh mar chreatairean nuadha, thigibh agus pillibh, agus cha bhagrar sibh le féirg mhìlltich, no le bàs. Tha mis' an so, an ainm Thriath na beatha a' gealltainn tròcair agus sonais dhuibhs' uile, a *ta 'g am éisdeachd*, do'n dream is measa, do'n

peacach is mò, agus is sine 'n 'ur measg, ma philleas sibh. Tha tròcair ann an Dia, tha mòr-luach anns an làn-dioladh sin a thug Criosd do cheartas Dé air 'ur son, tha 'n gealladh saor, iomlan, agus uile-choitcheann ; agus gheibh sibh beatha ma philleas sibh. Ach ma's ionmhuinn leibh 'ur n-anmaibh féin, cuimhnichibh ciod e 'n t-iompachadh, a tha 'n sgriobtur ag iarraidh. Cha n-e an seann taigh a leasachadh, ach a leag-adh gu làr, agus a thogail ás ùr air Criosd, an stéidh shocrach nach fàillinn gu bràth. Cha-n e rud-eigin do 'n bheatha fheòlmhoir a leasach-adh, ach na h-ana-mianna feòlmhor a chlaoidh, agus gluasad a réir comhairl' an Spioraid. Is e so an t-atharrachadh fo 'n éigin duibh dol mas àill leibh beatha.

Ma chuireas sibh mar cheist oirnne ciod an t-ùghdarras leis am beil sinn a' toirt na tairgse so dhuibh? ann am measg cheud teagasg sgriobtuir, nochdaibh mi dhuibh am beagan so.

Air tùs, chì sibh ann sa cheann-teagaisg, agus anns na rannaibh a leanas, agus ann an Esec. xviii. cho shoilleir 's is urrainn briathran g'a dhearbhadh, agus ann an 2 Cor. v. 17—21. Tha suim ar barandais agaibh ; mar an ceudna, ann am Marc. xvi. 15, 16. agus an ann Gniomh. xiii. 38. Agus a chum 's nach saoileadh sibh gu'n tugadh an tàirgse so do'n fhinne Iudhach a mhàin, faicibh. Gal. vi. 15; Luc. xiv. 17—23, 24.

Chì sibh a nise, gun do sparradh oirnne tairgse na beatha thoirt duibh uile, agus innseadh dhuibh o Dhia, ma philleas sibh gu'm bi sibh beò.

Is tearuinte dhuibh 'ur n-anmannan earbsa ris *an tairgse so ;* oir shruth i bho ghràdh Dhé, agus

choisinn fuil luach-mhor Mhic Dhé i ; chuir firinn agus dìlseachd Dhé mar fhiachaibh air a ghealladh féin a co-lionadh : sheuladh firinn a' gheallaidh so gu tric le miorbhuillibh : chuireadh luchd-teagaisg air feadh an t-saoghail ga fhoilseachadh dhaibhsan a ghabas ris. Mar so is firinn gun teagamh gu'n tearnar sibh uile eadar mhath a's olc ma bhios sibh air bhur n-iompachadh.

Gu deimhin, ma chreideas sibh gu'n tearnar sibh gun iompachadh, creididh sibh breug : agus na'n teagaisginn sin duibh theagaisginn breug : cha n-e so creidsinn ann an Dia, ach anns an droch-spiorad, agus n' ur n' inntinnibh ccalgach féin. Tha 'ghealladh beatha féin aig Dia, agus a ghealladh beatha féin aig an diabhol. Is e gealladh Dhè, "Pill agus bi beò ;" ach is e gealladh an diabhoil, "Bithidh tu beò ged nach pill thu gu bràth." Tha briathran Dhé mar dh' innis mi dhuibh, "Mar iompaichear sibh agus mur bi sibh mar leanbanan, cha téid sibh a steach do rìoghachd néimh." (Mat. xviii. 3.) "Mur beir-ear duine a rithist cha-n fhaod e rìoghachd Dhé fhaicinn." (Eoin. iii. 3.) "Gun naomhachd cha-n fhaic aon neach an Tighearna" (Eabh. xii. 14.) Is e briathar an droch spioraid : "Teasairgir sibh, agus bithidh sibh làn-cheart, gun ath-ghineamhuinn, gun iompachadh agus gun naomh-achadh ; cha n-eil Dia ach a' cur eagail oirbh, tha e ni's tròcairich na gu'n dean e mar a bhag-ras e ; bithidh e ni's fear na 'ghealladh dhuibh." Agus mo thruaighe! creididh cuid mhòr do'n t-saoghal facal an diabhoil roimh fhacal Dé ; ceart mar a thàinig ar ceud pheacadh agus truaighe *chum an t-saoghail.* Arsa Dia ri bhur ceud sinnsir,

"Ma dh' itheas sibh bàsaichidh sibh;" ars' an diabhol an aghaidh Dhé, "Ge d' ith sibh cha bhàsaich sibh;" agus chreid Eubh an deamhan roimh Dhia. Mar so a nis' ars' an Tighearna, "Pill no bàsaich;" ach ars' an diabhol, "Ged nach pill cha bhàsaich, ma dh'iarras sibh tròcair o Dhia anns an uair dheireannaich, agus ma sguireas sibh do 'n pheacadh an uair nach urrainn sibh g' a chuir an gniomh." Agus is i so cainnt a chreidear leis an t-saoghal. O! aingidheachd uabhasach! an diabhol a chreidsinn roimh Dhia.

Agus cha n-e so cuid is measa; ach their na h-aingidh ris a so, gu taibheumach, creidsinn ann an Dia agus a bhi earbsach ás, 'nuair a chuireas iad an riochd Shàtain e, athair nam breug o thoiseach; agus an uair a chuireas iad mar fhiachaibh orra féin gur breug facal Dé, their iad ris a so, creideamh ann an Dia, agus earbs' a dheanamh ás a chum slàinte. Ach c'àit an tuirt Dia riamh gu'n tearnar daoine gun ath-ghineamhuinn, gun iompachadh, agus gun naomhachadh? Dearbhaibh aon smid de so o'n sgriobtur, ma's urrainn sibh. Bheir mi 'ur dùbhlan. Oir is i so cainnt an droch spioraid, agus ge b'e neach a chreideas i, creididh e na deamhain, agus is i so a chionta ris an abrar peacadh dànadais. Agus an abair sibh ris a so, creideamh ann an Dia, agus earbs' a dheanamh ás? Tha facal Dé làn-fhogainteach gu neart agus comhfurtachd a thoirt do dh'anmaibh an t-sluaigh naomhaichte; ach cha n-eil iomradh sam bith air làmhan dhaoine aingidh a neartachadh, no air dòchas an tearmainn is lugha a thoirt do dhuine gun iompachadh gun naomhachadh.

Ach ma philleas sibh ri slighe na tròcair, tha tròcair an Tighearn' ullamh gu gabhail ruibh. An sin is tearainte dhuibh 'ur sonas earbsadh ri Dia le muinighinn agus le dànadas; oir ghabh e 'ur teasairginn air féin 'na fhacal. Cha-n athair caomh e ach d'a chloinn dhìleas, cha teasairg e ach dream a chuireas cùl ris an diabhol, ri sannt saoghalt' agus ri ana-miannaibh feòlmhor, agus a thig chum a theaghlaich, agus a dh' ionnsaidh co-chomuinn nan naomh, chum a bhi mar iochdarannan freagarrach d'a Mhac. Ach mur tig iad a steach is i so an coire féin: oir tha dorus na tròcair sìor-fhosgailte do 'n t-sluagh iompaichte, agus cha dùnair gu bràth e air duine dhiù. Cha do chuir e riamh leithid na teachdaireachd so a dh'ionnsaidh aon neach agaibh: "Tha e ro anmoch a nise; cha-n fhosgail, agus cha toir mi aoidheachd dhut, seadh ged a tha thu iompaichte féin." Tha e do ghnà ullamh gu ghabhail ruibh, nam biodh sibhs' ullamh gu pilleadh le cridhe neo-chealgach. Agus foillsichear iomlanachd na firinn so ni's soilleire o'n dà theagasg a leanas, agus air an aobhar sin, gabhaidh mi air m' aghaidh d' an ionnsaidh, mu'n dean mi tuille feum do'n teagasg so.

*Teagasg* III. Tha Dia a' gabhail tlachd ann an iompachadh agus ann an slàinte dhaoine, ach is neo-thaitneach leis am bàs agus an léirsgrios; is ròghnaiche leis gu'm pilleadh agus gu'm bitheadh iad beò, na gu'n gabhadh iad air an aghaidh agus gu'm bàsaicheadh iad.

Nochdaibh mi dhuibh air tùs cia mar a thuigear an teagasg so; agus a rithist soilleirichidh mi *dhuibh a chinnt* agus fhìrinn.

1. Is ann an sgàthan an fhacail agus a' chruthachaidh a dh' fheumas sinn eòlas a chuir air Dia anns an t-saoghal so : agus mar sin, do réir mòr-luach nàduir an duine, cuiridh sin ás leth Dhé, mathas, eòlas, gliocas, cumhachd, a' toirt uaithe gach neo-iomlanachd, agus a' toirt dha ard-iomlanachd gach buaidh luachmhor, do bhrìgh nach eil dòigh is fearr againn chum eòlas a ghabhail air.

2. Mar an ceudna, leis an sgriobtur, eadar-dhealaichidh sinn gniomharran Dhé, do réir an cuspairean eadar-dhealaichte, ged a tha iad uile mar aon ghniomh, ann am bith na diadhachd.

3. Agus le tuille dànadais, an uair a labhras sinn air Criosd do bhrìgh gu'm beil tuille aobhair againn o 'nàdur mar dhuine.

4. Mar so their sinn, gu'm beil toil, tlachd, no spéis aig Dia, do gach neach a tha math, air mhodh nàdurra no beusach, do réir gnè agus tomhais am mathais. Agus mar an ceudna gur taitneach leis iompachadh agus sonas nan uile chreutairean reusonta, ged nach tachair so gu bràth.

5. Tha toil Dhé, mar fhear-riaghlaidh agus mar lagh-thabhartair an t-saoghail cho gniomhach chum sonais dhaoine 's gu'n do thairg e dhaibh Criosd agus beatha mar thiodhlaca saor. Dhealbh e reachd dearmaid peacaidh do 'n dream nach diùlt an tiodhlac so gu neo-urramach, ach a ghabhas ris gu deònach. Thug e iarrtas teann d'a theachdairibh an tiodhlac so a chuir an tairgs' an t-saoghail uile agus a ghuidhe orra gabhail ris gu fàilteach. Rinn e so uile chum sonas dhaoine, *mar lagh-thabhartair* agus mar bu chòir dha ann *an lòrg a gheallaidh*.

6. Ach gidheadh, is toileach leis mar lagh-thabhartair, gu'n téid an dream nach pill am mugha: agus mar bhreitheamh, an uair a théid latha tairgse nan gràs seachad, cuiridh e 'n t-òrdugh so an gnìomh.

7. Mar so is fìor-thoileach le Dia gu 'n iompaicheadh an dream nach iompaich gu bràth, ach cha n-àill leis a làn-toil uil'-fhòghainteach agus a mhòr-chumhachd a chuir an gniomh mar Ard-thighearna d'an iompachadh, gu'n teagamh cha'n eadh. Tha comas aig rìgh freiceadan a chuir air mortair gu chumail o 'n chroich a thoiltinn dha féin: Ach ma bhios deagh aobhar aig rìgh gun an ro-chùram so a ghabhail do mortairean, ach fios, agus rabhadh a thoirt d'a iochdranaibh, agus a ghuidhe orra gun iad a bhi ciontach ann am mort, tha dùil agam gu'm faod e a ràdh nach bu mhath leis gu'n crocht' air son mort iad; oir cha taitneach leis so, ach gu'm bitheadh iad neo-choireach, agus gu'm maireadh iad beò. Agus ma ni e tuille air son cuid do dhaoine, air aobhar sònraicht' eigin, am beil e mar fhiachaibh air sin a dheanamh air son an iomlain? Is ceart do 'n Rìgh a ràdh ri uile mortairean agus shlaightearan a rìoghachd, "Cha n-eil tlachd sam bith agamsa 'n-ur bàs, ach bu roghnaiche leam gu mòr sibh a thoirt géill do m' reachd, agus a bhi beò; ach mur géill sibh, is i mo bhreth gu 'n fuilig sibh bàs." Is ceart do 'n bhreitheamh a ràdh ri meirleach, no ri mortair Mo thruaigh! a dhuine, cha taitneach leamsa do bhàs; b' fhearr leam gu mòr gu'n coimhideadh tu an lagh, agus gun tearnadh tu t' anam féin; ach o nach do chùm *thu 'n lagh, is éigin* domh do dhìteadh gu bàs

oir bu bhreitheamh claon mi mur deanainn sin." Mar an ceadna, ged' nach eil tlachd sam bith aig Dia 'n-ur léir-sgrios, agus air an aobhar sin, ged tha e toirt gairm dhuibh pilleadh agus a bhi beò, gidheadh, is taitneach leis a cheartas féin a dhearbhadh agus a reachd a chur an gnìomh, agus air an aobhar sin, is e rùn suidhichte, mur pill sibh gu'n téid sibh am mugha. Na'm biodh Dia cho mòr an aghaidh bàs nan aingidh, 's gu'n cuireadh e a mhòr-chumhachd an gnìomh da bhacadh, an sin cha rachadh duine do 'n t-sluagh am mugha. Ach tha Dia cho mòr an aghaidh 'ur léirsgrios 's gu'm beil e a' toirt teagaisg agus rabhaidh dhuibh, agus a' cur bàis agus beatha fa'r comhair, agus a' sparradh air a mhinistearaibh earalachadh oirbh, gu'n sibh-féin a chur am mugha, ach gabhail ri tròcair gu deònach, agus mar so, dh'fhàg e gu'n leth-sgeul sibh ; ach mar iompaich so sibh, gheall e gur e a rùn suidhichte bhur sgrios gun teagamh; agus sparr e oirnn a ràdh ruibh 'na ainm féin,—A dhuin' aingidh, gheibh thu bàs gu deimhin!" Agus is beag nach do mhionnaich Criosd a rithist, agus a rìthist, ag ràdh, Gu fìrinneach tha mi 'g radh ribh, mar iompaichear agus mar bi sibh mar leanaban nach téid sibh a steach do rìoghachd nèimh," (Mat. xviii. 3. Eoin. iii. 3.) Thugaibh fainear gu'n tubhairt e "Nach téid sibh." Is bruadar diomhain dùil a bhi agaibh ris an rìoghachd so gun iompachadh : oir cha sealbhaich daoine neo-iompaichte gu bràth i.

Chì sibh a nise brìgh an teagaisg so, chì sibh *nach eil Dia*, lagh-thabhartair an t-saoghail gu *léir, a' gabhail* tlachd sam bith ann am bàs nan

aingidh, ach gur ròghnaiche leis gu'm pilleadh, agus gu'm biodh iad beò: ged' nach e 'rùn gidheadh, gu'm bi beatha ach aig an dream a philleas; agus mar bhreitheamh, is taitneach leis ceartas, agus foillseachadh a dhiomb an aghaidh peacaidh, ged' nach taitneach leis truaighe mar a tha i innte féin, an truaighe sin a tharruinn daoine aingidh air an anmaibh.

Mar a bhuineas do dhearbhadh an teagaisg so, gheibh sibh sin am briathraibh aithghearr do bhrìgh mar a shaoileas mi, gur furasd leibh a chreidsinn cheana.

1. Tha nàdur gràsmhor an Thighearna foillsichte ann an: Ecsod. xxxiv. 6. xx. 6. agus gu tric an ionadaibh eile, a' dearbhadh dhuibh nach eil tlachd sam bith aige 'n-'ur bàs.

2. Nam bu taitniche le Dia do bhàs, na t'iompachadh agus do bheatha, cha sparradh e ort cho tric pilleadh 'na fhacal; cha tugadh e dhut cho liugha gealladh air beatha na'm pilleadh tu; agus cha chuireadh e iompaidh ort gu pilleadh, le urrad reusoin; mar a dhearbhas an soisgeul.

3. Tha 'm barandas a thug Dia do mhinistearaibh an t-soisgeil a' làn-dearbhadh an teagaisg so. Na'm bu taitniche le Dia do dhìteadh agus do sgrios, na t' iompachadh agus do shonas, cha sparradh e riamh oirnne tròcair a thairgse dhut; an t-slighe chum na beatha sìorruidh a theagasg dhut gu diomhair agus gu follaiseach; a' guidhe ort pilleadh agus a bhi beò; fios gràinealachd agus cunnairt peacaidh a thoirt dut; urrad 'sa tha 'n-ar comas a dheanamh chum t' iompachaidh; agus buanachadh le foighidean anns an obair so, ged a *bheireadh tu fuath* agus mi-ghnàthachadh dhuinn

air son ar saothair. An deanadh Dia so air 'ur son, agus am foillsicheadh e dhuibh a reachd chum 'ur leas, nam biodh tlachd aige 'n-ur bàs?

4. Mar an ceudna, tha so soilleir o riaghailt ghnàthaichte freasgail an Tighearna. Na'm bu ròghnaiche le Dia 'ur léir-sgrios agus 'ur dòrainn, na bhur n-iompachadh, agus 'ur tearmann, cha cho-shìneadh a ghniomharran r'a ghealladh; cha tàthlaidheadh e ris féin sibh le caomhalachd gach latha; cha bhuilicheadh e oirbh nithibh matha na beatha so, ni is e na meadhonnan sin a ta g 'ur treòrachadh a chum aithreachais, (Rom. ii. 4.) cha leagadh e 'n t-slat-smachdachaidh oirbh cho tric, a chuir céill annaibh, agus a thoirt mothachadh cunnairt duibh, cha tugadh e dhuibh cho liugha eiseamplair, agus cha ghiùlanadh e leibh cho-fhoighidneach 's a rinn e bho latha gu latha agus bho bhliadhna gu bliadhna. Cha chomharra so gu'm beil tlachd aige 'n 'ur bàs; oir na'm bu taitneach leis 'ur dòrainn, nach b' fhurasda dha bhur n-iomain do dh' ifrinn o cheann fhada? Nach faodadh e gu tric roi so, bhur spìonadh a tìr nam beò am meadhon 'ur peacaidh, 'ur n-ain-eolais, 'ur n-uaill, agus ur n-ana-mianna, an uair bu mhallachadh, mionnan-eithich no breugan bu chainnt duibh; an uair a bha sibh gun chiall le misg, no fanaid air naomh-reachd Dhé? Nach b' fhurasda dha bhur beòil a dhùnadh agus, bhur claoidh le plàigh, anns an t-saoghal so, agus bhur làn-cheansachadh le dòrainn anns an t-saoghal eile? An spàirn leis an uile-chumhachdach an teangadh is mo ana-cainnt agus mi-naomhachd a *riaghladh;* glăs-làmh a chuir air luchd-dian-*ruagaidh is* mò mi-rùn; buaireas nan eas-càirdean

is fuileachdaiche rùn a chiùineachadh; agus a dhearbhadh dhaibh gur cnuimhibh dìblidh so-chlaoidheach iad? Na'n amhairceadh e oirbh le gruaim, thuiteadh sibh bun os ceann anns an uaigh. Na'n tugadh e barandas do dh' aon d'a anighibh dol a sgrios deich mìle peacach, nach grad a rachadh an t-iarrtas sin an gnìomh? Nach furasda dha bhur leagail air leabaidh na h-easlainte, gus am bi sibh ag éigheach le cràdh? an deacair dha a thoirt oirbh gu 'n ith sibh an ana-cainnt a thug sibh d'a luchd-muintir, d'a fhacal, d'a aoradh, agus d'a slighe naomha? an cruaidh air a thoirt oirbh cuir a shireadh còmhnadh eadar-ghuidhe na h-aiteam air an d' rinn sibh dìmeas dhàna? Nach fhurasda dha t-fheòil uaibhreach a chlaoidh le saighdibh agus le osnaibh, gus am bi i gràineil mar anabas na talmhuinn, agus mar ionad còmhnuidh neo-iomchuidh do t'anam? an fheòil sin is éigin duibh a nis' a thoileachadh leis na nithibh is fearr a chòrdas rithe, agus nach faod thu a mhi-thoileachadh. An fheòil sin is éigin dut a riarachadh le biadh le deoch, agus le aodach, ge b' e ni a their Dia na aghaidh; cia grad a chuireadh gruaim an uile-chumhachdaich ás d'i? 'Nuair a bha thu a' tagradh cùis do pheacaidh gu dian; a' connsachadh ris an dream leis am b' àill do tharruinn uaithe; a' taisbeanadh t' an-iochd an aghaidh do luchd-achmhasain, agus a' gabhail leith-sgeil obair an dorchadais; nach b' fhurasda do Dhia t' fhuadachadh leis, agns do chuir ann an làthair a Mhòrachd uabhasaich; anns am faiceadh tu deich mìle do mhìltibh aingeal glòrmhor a' feitheamh air cathair a' bhreitheanais; agus am *breitheamh a' toirt* gairm dhut, do chùis a thag-

radh, agus a cheist so a fhreagairt, "Ciod a nis' a ta agadsa ri ràdh an aghaidh do Chruthadair an aghaidh fhìrinn; an aghaidh a luchd-muinntir; agus an aghaidh a naomh-reachd; Tagair a nise do chùis mar is fearr is urrainn thu. Cia mar a ghabhas tu leith-sgeul do pheacaidh? freagair air son do shaoghaltachd anabarrach; do bheatha fheòlmhor; t-aimsir agus gach tròcair a mhi-bhuilich thu." O! nach leaghadh do chridhe cruaidh; nach ìslicheadh do shealladh bòrb; nach uainicheadh do ghnùis le uamhann; nach iompaicheadh do bhriathbran maslach gu tosd, no gu sgreadail ghairisnneach; na'n cuireadh Dia mar sin thu an làthair cathair a bhreitheanais, agus na'n tagradh e riut a chùis féin, a' chùis sin a dhìt thusa cho mi-runach air thalamh? mar bu réidh do Dhia a ràdh ri t' anam ciontach, "Imich, na bi tuilleadh anns an fheòil sin gu latha na h-ais-éirigh," am faodadh tu cuir an aghaidh so? sgaoilidh facal a chumhachd co-cheangal t' anma agus do chuirp, agus an sin bithidh gach cumhachd chorporra tha agad gun éifeachd, agus gach ball gu'n mhothachadh. Na'n abradh Dia riut, "Na bi beò ni's faide;" no, triall gu ifrinn;" Am faodadh tu gun ghéill a thoirt da?

Ach cha d'rinn Dia so fathast; ach chaomhainn e beò thu gu foighidneach; chum e suas thu gu tròcaireach; fhuair thu uaithe an anail leis an tug thu ana-cainnt dha; gach tiodhlac a thug thu mar ìobairt do'n fheòil; gach tiodhlac leis an do shàsaich thu do shlùgan craocrach; agus gach uair do 'n aimsir sin a mhi-bhuilich thu air *diombanas*, misg agus saoghaltachd; agus *nach eil an* fhoighidean agus an tròcair so gu léir

a' dearbhadh dhut nach taitneach le Dia do sgrios? Am faod lòchrann lasadh gun ola? an seas do thaigh gun an talamh g'a ghiùlan? cha mhò na sin a sheasas tusa aon uair ann an tìr nam beò gun chòmhnadh Dhé. C'arson a chùm e cho fhada beò thu ach a chum 's gu'n smuainticheadh tu air amaideachd do shlighe, agus gu 'n iompaicheadh tu chum a bhi sona beò gu sìorruidh? An cuir neach air bith arm gu deònach ann an làimh a nàmhaid a chur cath ris féin? no 'n cùm duine glic solas ri mortair a chum a chlann féin a mharbhadh; no ri fear-tuarasdail diamhanach chum 's gu'm bu léir dha aimsir a mhi-bhuileachadh ri baoth-shùgradh? Is ni cinnteach gu'n do ghiùlain Dia leatsa cho fada, a dh'feuch am pilleadh tu agus gu'm bitheadh tu beò.

5. Os-barr, tha bàs a Mhic a' dearbhadh, nach taitneach le Dia bàs nan aingidh. An saoradh e bho bhàs iad le luach cho daor? An cuireadh e iongantas cho mor air ainglean, agus air daoine, le aontachadh ro ghràsmhor? An tigeadh Dia an riochd séirbhisich a ghabhail còmhnaidh ann am feòil, agus an gabhadh e irisleach ann an aon phearsa leis an Diadhachd? Am fuiligeadh Criosd urrad do dhòlas 'na bheatha, is gu'n rachadh e fo bhàs malaichte air son pheacach; nam bu taitniche leis am bàs nam beatha? Na'm faiceadh sibh e gu dùrachdach a' teagasg slighe na beatha, agus a' leigheas creuchdan luchd ea-slainte, mar ann am Marc. iii. 23. Na'm faiceadh sibh e a' trasgadh mar ann am Mat. iv. Na'm faiceadh sibh e fad òidhche ri ùrnaigh, mar ann an Luc. vi. 12. Na'm faiceadh *sibh e fo dhrùchd* fallais fhala, mar ann an, Luc.

xxii. 24. Agus na'm faiceadh sibh e a' fulang bàs mallaichte air a' chrann, agus a' dortadh a mach anma mar iobairt air son 'ur peacaidh. An saoil-eadh sibh gu'm bu taitneach leis bàs nan aingidh?

Na smuaintichibh mòr luach a bhàis a lùgh-dachadh, le ràdh, gu'n do bhàsaich e air son nan daoine taght' a mhàin. Oir is e do pheacadhs' agus peacadh an t-saoghail gu léir an t-uallach a bha air 'ur Fear-saoraidh; agus thug e làn-dioladh annt' uile, leis an ìobairt a thug e do cheartas Dé air an son; agus thairgeadh toradh na h-ìobairt so do gach duine fa leth do 'n t-sluagh; ach is fior nach b' e rùn Chriosd riamh mathanas agus tearmann a dheònachadh do'n dream nach pill le creideamh agus le aithreachas. Na'm faiceadh agus na'n cluinneadh sibh e a' caoidh agus ag osnaich air son staid an t-sluaigh as-umhail gun aithreachas, (Luc. xix. 41, 42.) No a' gearan air an as-urram mar ann am Mat. xxiii. 37. "A Ierusalem, a Ierusalem, cia minig a b' àill leam do chlann a chruinneachadh, r'a chéile mar a chruinnicheas cearc a h-eoin fo a sgiathaibh, agus cha b' àill leibh!" No na'm faiceadh agus na'n cluinneadh sibh e air a' chrann-cheusaidh, ag eadarghuidhe air son luchd-dian-ruagaidh, "Athair thoir mathanas dhaibh, oir cha n-eil fios aca ciod a tha iad a' deanamh." Na'n cluinneadh sibh so, an cuireadh sibh an umhail gu'n robh tlachd aige ann am bàs nan aingidh; seadh ann am bàs na h-aiteam sin féin a chaidh am mugha le as-chreideamh toileil? An uair a ghràdhaich Dia an saoghal cho mòr, 's gu'n tug e aon-ghin *Mhic féin,* chum 's ge b' e neach a chreideadh *ann, nach* rachadh e am mugha, ach gu'm faigh-

eadh e beatha shìorruidh: shaoilinn gu'n do dhearbh e air an dòigh so an aghaidh mi-ruin dhaoin' agus dhiabhol, nach eil tlachd air bith aig' ann am bàs nan aingidh, ach gur ròghnaiche leis gu'm pilleadh iad agus gu'm bitheadh iad beò.

6. Fa-dheòigh, mur creid sibh so uile, agus mur toilich e sibh, creidibh facal Chriosd féin; oir is aithne dha a rùn féin, ni 's fearr na 's aithne dhuinn e. No air a' chuid is lugha creidibh a mhionnan: ach treòraichidh so mi chum a' cheathramh teagaisg.

*Teagasg* IV. Dhainghnich an Tighearna dhuinn le bhòidean, nach eil tlachd sam bith aige ann am bàs an aingidh, ach gur ròghnaiche leis gu'm pilleadh e agus gu'm bitheadh e beò; chum 's nach biodh aobhar aig duine do 'n t-sluagh an fhìrinn so a chuir an teagamh.

Ma chuireas sibh facal an Tighearn' an teagamh gu dàna, tha dùil agam nach cuir sibh ceist dhàn' air a bhòid. Mar a mhionnaich Criosd gu follaiseach, nach faod an dream nach eil air an ath-bhreith agus iompaichte dol gu bràth do rìoghachd nèimh (Mat. xviii. 3. Eoin. iii. 3.) Mar an ceudna, mhionnaich Dia nach taitneach leis bàs nan aingidh, ach an iompachadh agus am beatha; agus mu'n tuird' an t' Abstol. "Do bhrìgh nach faodadh e mionnan a thoirt air neach bu mhò, thug e mionnan air féin," thubhairt e, "*Mar is beò mi*" &c.—"Oir gu deimhin bheir daoine mionnan air an neach a's mò: agus dhaibhsan is crìoch air gach uile chonnsachadh mionnan chum daingneachaidh: uime sin air bhi Dhia toilleach air neo-chaochlaidheachd a *chomhairle* fheuchainn ni's pailte do dh'oigh-

reachdaidh a' gheallaidh, dhaingnaich e le mhionnaibh e: chum tre dha ni neo-chaochlaidheach, anns an *robh e* eu-comasach gu'n deanadh Dia breug, gu'm biodh againn comhfhurtachd laidir a theich chum dìdein gu gréim a dheanamh air an dòchas a chuireadh romhainn." Eabh. vi. 13—16—18.

Ma tha duine sam bith nach urrainn so a reiteachadh ri teagasg roi-òrduchaidh, no fìordhìteadh nan aingidh, is e aineolais féin is coireach cha n-eil aobhar sam bith aige an fhìrinn so aicheadh no a chuir an teagamh: oir dhaighnicheadh i le bòid Dhé, agus air an aobhar sin cha-n fhaodar a cho-shìneadh ri barailibh mearachdach, ach barailean neo-chinnteach a lùbadh da h-ionnsaidh, agus is éigin a chreidsinn gu'm beil fìrinnean àraid d'a réir, ged is cruaidh oirnne cùisean mar sin a thuigsinn air chòir.

Guidheam ort, ma 's peacach neo-iompaichte thu, smuaintich rè tamall beag air na teagasgan sin a chuala tu, agus smuaintich cò leis an taitneach do pheacadh, agus do dhòrainn? Is cinnteach nach taitneach le Dia iad: oir mhionnaich e mar is beò e nach eil tlachd sam bith aig' annta. Agus is deimhin leam nach rùnach leat Dia a thoileachadh le peacadh. An abair thu gu dàna, gu'n d' òb, gu'n do mhionnaich, gun do dhearmaid thu dleasanas naomha, agus gun do mhùch thu comhairl' an spioraid a thoileachadh Dhé? Mar gu-n tugadh tu ana-cainnt do'n rìgh asùmhlachd d'a reachd, agus ionnsaidh mhillteach air féin; agus gu 'n abradh tu, rinn mi so uile g'a thoileachadh.

*Cò eile leis* an taitneach do pheacadh agus do

bhàs? Cha taitneach le dream sam bith air am beil iomhaigh Dhé, oir is éigin gur ionann inntinn dhaibhsan agus do Dhia féin. Tha fios aig Dia, gur miothlachd le d' luchd-teagaisg dìleas, amharc ort a' toirt géill do d' nàmhaid millteach, gu mi-chéillidh a' cuir do shonais sìorruidh an cunnart, agus ged' thilgeadh féin ann an lasair ifrinn. Is aobhar bròin leo bhi 'g amharc air an dòrainn a rinneadh air t' anam, le ain-eolas, cruas-cridhe, an-toil, leisg agus neo-chùram, mu thriall trìd an t-saoghail so air slighe na beatha agus na sìthe; is aithne dhaibh, gur comharran bàis, agus féirge Dhé iad sin; is aithne dhaibh o fhacal Dé ciod is coltach a bhi 'na chrìch dhaibh: agus air an aobhar sin, cha taitniche leo iad, na le léigh tiom-chridheach neasgaidean plàighe fhaicinn air daoine tinne. Is truagh a bhi faicinn 'ur dòrainn shìorruidh roi-làimh, agus gun seòl againn air gabhail roimpe! A bhi faicinn cho dlù sa tha sibh air ifrinn, agus gun seòl againn a thoirt oirbh sin a chreidsinn agus a thoirt fainear; a bhi faicinn gu'm b'fhurasta dhuibh tearnadh; gu cinnteach, nam b'aithne dhuinn 'ur deanamh toileach, agus nam meadhonnan a ghnàthachadh! cia dlù sibh do shonas bith-bhuan, nam pilleadh sibh, gu cùramach, saothreachail, agus le uile dhìcheall 'ur beatha! ach cha phill sibh. Ge do chuireamaid ar n-anmannan ann geall, cha 'n-urra sinn ìompaidh a chuir oirbh so a dheanamh. Tha sinn a' dealbh gach oidhch agus là, ciod a theagaisgeas sin duibh a chuir iompaidh oirbh, ach chàill sinn ar saothair. Tha sinn a' dearbhadh dhuibh o fhacal Dé, nach *teasairgir sibh* mur pill sibh; ach is éigin duinn

cuid mhòr agaibh fhàgail neo-iompaichte mar a fhuair sinn sibh. Tha dùil againn gun creid sibh facal Dé, ged nach creid sibh sinne, agus gu'n toir sibh fainear e 'nuair a chì sibh sgrìobht' e; ach is diamhain ar dùil, agus is diamhain ar saothair mu atharrachadh slàinteil 'ur n-anmaibh. Agus an saoil sibh gur taitneach leinn so? is tric bu mhath leinn cruaths 'ur cridhe a ghearan ri Dia ann an ùrnaigh dhiomhair le dubhachas anma, 'g ràdh, "Och mo thruaighe! Thighearna, labhair sinn riu ann a t' ainm-sa, ach is beag a thug iad fainear sinn; dh'innis sinn daibh na dh'iarr thu oirnn mu chunnart an staid neo-iompaichte, ach cha do chreid iad sinn; dh'innis sinn daibh gun do mhionnaich thu nach eil sìth do'n aingidh; ach 's gann a chreideas an dream a's measa dhiù gu'm beil iad aingidh; thaisbein sinn daibh t' fhacal, anns an tubhairt thu, ma chaitheas iad am beatha do réir na feòla gu'm bàsaich iad; (Rom. viii. 13.) ach is cainnt daibh gu'n creid iad thu, ged nach creid; agus gu'n earb iad asad, an uair nach creid iad smid do t' fhacal, an dùil gu'm beil do bhagradh breugach; agus their iad gur dòchas diadhaidh so; agus ged a nochdas sinn daibh an t-àit' anns an tubhairt thu gu'm bàsaich uile dhòchas an aingidh, an uair a bhàsaicheas e féin; gidheadh cha-n urra sinn an iompachadh o'n dòchas mealltach; (Gnà. xi. 7.) Dh' innis sinn daibh, cho sgreataidh mi-tharbhach sa tha 'm peacadh, ach 's ionmhuinn leo e; agus uime sin cha tréig iad e. Thoirmisg sinn daibh gun an sonas sìorruidh a chur gu dàna an geall sòlasan diombuain peacach, d' an crioch dòrainn bhith-bhuan; agus sheun,

a's choisrig siad iad féin, agus cha tug iad fainear ar toirmeasg; ach ni iad mar a ni am mòr-shluagh peacach; do bhrìgh gu'm beil Dia tròcaireach, cha chreid iad a bhagradh, ach cuiridh iad an anam an cunnart, ciod air bith a thachras. Dh' innis sinn daibh gu'm beil Dia deònach gabhail riù ma philleas iad; agus cha tug so orra ach dàil a chur ann an aithreachas, agus peacachadh le tuilleadh dànadais. Is cainnt do chuid diù gu'm beil aithreachas ann an rùn an anma, ach tha iad do ghnà air aon dòigh; *arsa* cuid eile dhiù, ghabh sinne aithreachas cheana; gidheadh tha iad neo-iompaicht' o 'm peacaibh. Ghuidh sinn orra pilleadh, agus thairg sinn cuideachadh leo, ach cha b' urra'sinn iompaidh a chuir orra; ach an dream a bha misgeach tha iad misgeach; an dream a bha àilleasach feòlmhor, tha iad àilleasach feòlmhor; an dream a bha saoghalta, tha iad saoghalta; agus an dream a bha aineolach borb, agus féin-spéiseil, tha iad mar sin gun atharrachadh. Is tearc iad a chì agus a dh'aidicheas am peacadh; agus is ro theirc iad a thréigeas e, ach is-aobhar misnich leo gu'm beil na h-uile duine peacach; mar nach biodh peacach iompaichte agus peacach neo-iompaichte eadar-dhealaichte. Cha tig cuid diù am fagus dhuinn, ged a bhios sinn toileach an teagasg, ach saoilidh iad gu'm beil iad-féin làn-fhòghlumte cheana, gun fheum air tuilleadh. Eisdidh cuid eile ruinn, ach ni iad an toil féin. Tha cuid mhòr dhiù mar dhaoine marbha gun mhothachadh; cha-n urrainn sinn a thoirt air teagasg an t sonais shìorruidh *gu'n* drùidh smid dheth air an anmaibh, *no gu'm faicear* a dhreach air an giùlan. Mur

géill sinn daibh, mur freagair sinn an iarrtas, mur baist sinn clann dhaoin' aingidh dho-lùbaidh, mur toir sinn dhaibh Suipeir an Tighearna, agus mur dean sinn gach aon ni is àill leo, seadh ann an aghaidh facail Dé, bheir iad fuath agus anacainnt duinn; ach ma ghuidheas sinn orra am peacadh aideachadh, agus a thréigsinn, agus an anmaibh a theasairginn ; cha dean iad sin. Dh' innis sinn daibh, ma philleas iad, nach diùlt sinn baisteadh d'an cloinn, no suipier an Tighearna dhaibh féin; ach cha n-éisd iad ruinn: b' àill leo gu'n tugamaid eas-umhlachd do Dhia, agus gun léir-sgriosamaid ar 'n-anmannan féin air an iarrtas-san; gidheadh cha phill agus cha teasairg iad an anmannan féin air iarrtas Dé. Is glic iad 'nan sùilibh féin no 'n luchd-teagaig uile; tha iad air mhire le buaireas agus ro-earbsach ás an slighe féin; ged a chuireamaid ar n-anmannan an geall, cha b' urra sinn an atharrachadh. A Thighearna, is i so staid ar treudan truagha, agus cha n-urra sinn a leasachadh; chì sinn iad an cunnart tuiteam an ifrinn na dòrainn agus cha n-urra dhuinn am bacadh: tha fios againn ma philleas iad gu neo-chealgach, gu'n teasairgir iad; ach cha-n urra sinn an iompaidh sin a chuir orra; ge do ghuidheamaid orra air ar glùnaibh pilleadh, cha drùidh ar n-iompaidh orra, ge do ghuidheamaid orra le deuraibh, chaill sinn ar saothair: agus am beil tuilleadh 'n-ar comas?"

Is e so an gearan diomhair, is éigin d'ur luchd-teagaisg a dheanamh le osnaibh mhuladach, agus an saoil sibh gur taitneach leo aobhar an gearain? An taitneach leo 'ur trialls' ann an slighe *peacaidh* chum ifrinn agus dòrainn, agus gun

seòl' air 'ur bacadh? a bhi g' amharc oirbh ann am meadhon truaighe gun chomas ac' air mothachadh thoirt dhuibh air 'ur cunnart? a bhi g' amharc oirbh ri sùgradh, agus gun fhios agaibh am beil uair eadar sibh agus ifrinn? a bhi smuainteachadh ciod is éigin duibh fhulang gu sìorruidh, do bhrìgh nach do phill sibh ann an latha tairgse nan gràs? a bhi smuainteachadh ciod a' bheatha shìorruidh ghlòrmhor a thilg sibh uaibh le dìmeas toileil; an urrainn sibh ni sam bith a dhealbh a chuireas tuille càmpair air luchd-teagaisg na so?

Cò nis' a ta sibh a' toileachadh le 'r peacadh agus le 'r bàs? cha taitneach le 'r deagh chàirdibh tuigseach e. Och, mo dhunaidh! is càmpar inntinn leo bhi 'g amharc air 'ur truaigh; is tric a ghuileas iad air 'ur son, an uair nach toir sibh dhaibh ach ro bheagan buidheachais, agus an uair nach eil mothachadh agaibh gu bhur staid féin a chaoidh.

Cò nise leis an taitneach 'ur peacadh? Cò ach trì nàimhdean mòr' an Tighearna Dia; na nàimhdean sin a thréig sibh 'n 'ur baisteadh, agus ris an do phill sibh a nis, a thoirt lan-ghéill daibh.

1. Gu deimhin is taitneach leis an diabhol 'ur peacadh agus 'ur bàs: oir is e so fior-chrìoch uile bhuairidh, agus fhurachais oirbh gach oidhch' agus latha. Cha-n urrainn sibh ni a dhealbh a's taitniche leis an droch-spiorad na sìor-ghiùlan peacach. Nach ait leis 'nuair s chì e sibh a' dol chum taigh na misge, no peacaidh eile? am beil ceòl a's binne leis na bhi 'g éisdeachd do mhionnachaidh, do mhallachaidh, agus t-ana-cainnt? Cia taitneach leis a bhi 'ga t' éisdeachd a' toirt ana-cainnt do t'fhear-teagaisg, leis an àill *do philleadh o shlighe* peacaidh a threòraicheas

a' chum ifrinn, agus do stiùireadh air slighe an t-soisgeil chum fhlaitheis na glòire? 'S iad sin sòlas an diabhoil

2. Is sòlas le na h-aingidh do pheacadh agus do thruaigh; oir is ionmhuinn leis gach neach a choltas.

3. Ach gidheadh, tha fios agam nach e do rùn an diabhol a thoileachadh, seadh an uair a thoilicheas tu e: ach is e do rùn t' fheòil féin, an nàmhaid is mò agus is cunnartaich' a th' agad, a thoileachadh. Is taitneach leis an fheòil a diol do bhiadh, do dheoch, agus do dh'aodach, gu deanamh tlachdmhor an cuideachd, agus eireachdail àluinn an sùilibh an t-saoghail. Is taitneach leis an fheòil sùgradh, ana-miann, agus diomhanas; so am poll annns am bàthar na h-aingidh nach iompaich; agus an Dia d'an géill iad; oir is e am brù an Dia. Phil. iii. 18.

Ach guidheam oirbh fanaibh tamall beag agus smuaintichibh air na nithibh so.

*Ceist* I. An còir dhuibh 'ur feòil a thoileachadh roi bhur Cruithear? am mi-thoilich sibh an Tighearna, 'ur luchd-teagaisg, 'ur càirdean diadhaidh, agus gach duine, chum 'ur n-ana-miannaibh brùideil a shàsachadh? Am fiù leibh Dia a riaghladh 'ur feòla? mur riall e i, na biodh dùil agaibh gun teasairg e i.

*Ceist* II. Is taitneach le 'r feòil peacadh; ach an taitneach le 'r cogais e? Nach eil i gearan air bhur staid, agus gu tric ag innseadh dhuibh, nach eil sibh cho tearainte 's a shaoileas sibh? agus nach còir dhuibh ur n-anmaibh agus 'ur cogaisibh a thoileachadh roi 'r feòil?

*Ceist III.* Ach nach solair 'ur feòil a sòlas féin?

is ionmhuinn leis a' chorp am biadh, ach an ionmhuinn leis an dubhan? Is ionmhuinn leis deoch laidir, greim blasda, socair, cluich, agus sùgradh : is ionmhuinn leis saibhreas, deagh chliù, agus àrd-inbh shaoghalta ; ach an ionmhuinn leis mallachd Dhé? an ionmhuinn leis seasamh le geilt-chrith an làthair cathair a' bhreitheanais, gus an toirear breth a thilgeil anns an teine shìorruidh? An ionmhuinn leis a bhi air a chlaoidh leis na deamhnaibh gu bràth? Gabhaibh iad so uile le chéile; oir cha sgarar ifrinn o pheacadh, ach le fìor-chreidimh agus iompachadh a mhàin ; ma leanas sibh 'ur peacadh, is leibh ifrinn gu cinnteach. Ma 's sòlas leibh bàs agus ifrinn, cha-n iongantach ged a thriallas sibh ann an slighe peacaidh: ach mur sòlas leibh iad, mar is cinnteach leam nach eadh, a dh'aindeoin cho taitneach sa tha 'm peacadh, an dean e suas call an t-sonais shìorruidh? Am beil biadh, no deoch, no socair ; am beil deagh alla o pheacachaibh, no saibhreas saoghalta ni 's luachmhoire na sòlas nèamhaidh? no am fiùgh iad claoidh an teine shìorruidh? A dhaoine! nach còir do gach neach aig am beil reuson a chreidsinn gu'm beil anam aige r'a chall no r'a chosnadh, smuainteachadh air na ceistean so, mu'n téid e ni's faide?

Seadh a nis, mhionnaich an Tighearn ann an so, nach sòlas leis 'ur bàs, ach gur ròghnaiche leis gu'm pilleadh agus gu'm bitheadh sibh beò. Gidheadh, ma thriallas sibh a chum bàis, a roghainn air pilleadh; cuimhnichibh nach ann a thoileachadh Dhé, ach g' ar toileachadh féin agus an t-saoghail, a rinn sibh sin. Ach ma chuireas sibh am *mugha sibh féin*, g' ar toileachadh, agus ma

ruitheas sibh chum claoidh sìorruidh ag iarraidh sòlais, agus mur eil do chiall, do chridhe, no do ghràs agaibh éisdeachd ri Dia, no ri daoine leis an àill 'ur pilleadh , na biodh dùil agaibh ri tearmann, ach mealaibh duais 'ur thoilteanais, agus gabhaibh aithreachas air mhodh eile, an uair a bhios e ro anamoch. Mu'n gabh mi ni 's faid' air m' aghaidh chum tuille feum a dheanamh do na nithibh sin a chuala sibh, thig mi chum an ath theagaisg ; agus bheir sin tuille cothrom dhomh air labhairt nis soilleire mu'n timchioll.

*Teagasg* V. Tha Dia cho dùrachdach mu iompachadh dhaoin' aingidh, 's gu'n d' àithn agus gun d' earalaich e gu dian, "Pillibh, pillibh, c'arson a bhàsaicheas sibh ?"

Tha 'n teagasg so ag earalachadh oirbh, feum iomchuidh a dheanamh do 'n teagasg a chuala sibh fa dheireadh, agus làimhsichear e do rèir sin. Am beil peacach neo-iompaichte sam bith a' cluinntinn bhriathran dùrachdach so an Tighearna Dia ? Am beil fear no bean anns a' cho-thional so a nis' a tha aineolach air obair an Spioraid Naoimh' a nuadhaicheas agus a naomhaicheas? (is co-thional sona e, mur eil cuid mhòr dheth neo-iompaichte !) Cluinnibh guth 'ur Cruthadair, agus pillibh ris tre Chriosd gun dàil. An àill leibh eòlas air toil Dé ! Is i so a thoil gu'm pill sibh air ball. An cuir an Dia beò teachdaireachd cho dùrachdach chum a chreutairean ; agus nach còir dhaibh géill a thoirt d'i ? Cluinnibhs' uile a tha beò do 'n fheòil; chuir an Tighearn' a thug dhuibh 'ur bith agus 'ur beatha, *teachdaireachd* o nèamh d' ar n-ionnsaidh ; agus *is i so a theach*daireachd "Pillibh, pillibh, c'arson

a bhàsaicheas sibh ? An tì ag am beil cluasan chum éisdeachd éisdeadh e. An deanar dimeas air guth na mòrachd shìorruidh ? Ma labhras e le guth an tàirneanaich uabhasaich, tha geilt-chrith oirbh. Ach is còir dhuibh tuille suim a ghabhail do ghuth a theachdaireachd. Na'n innseadh e dhuibh gu'm bàsaich sibh am maireach, an cuireadh sibh so an neo-brìgh ? ach is àithne agus earail an teachdaireachd so, anns am beil do bhàs no do bheatha shíorruidh. Mar gu'n abradh e ris gach duine fa leth, "Sparram ort, air sgàth na h-ùmhlachd mhionnaicht' a dhligheas tu dhomhsa do Chruthadair agus t'Fhear-saoraidh, sparram ort, cùl a chuir ris an diabhol, ris an t-saoghal, agus ris an fheòil, agus pilleadh riumsa, chum 's gu'm bi thu beò gu teàruinte. Aontaicheam a ghuidhe ort, ma tha gràdh agad air an Dia a chruthaich thu, no eagal ort roimhe ; ma tha gràdh agad air t' anam féin, agus air beatha, seadh beatha shìorruidh, pill agus bi beò ; mar a b' àill leat tearnadh o dhòrainn bhith-bhuan, Pill, pill, c'arson a bhàsaicheas tu ?" Am beil cridhe ann an duine, ann an creatair reusont', is urrainn an cuireadh, an t-iarrtas, agus an earail dhùrachdach so a dhiùltadh ? ma tha, nach gàbhaidh cruaidh e !

Eisdibhs' uile leis an ionmhuinn sibh féin agus 'ur sonas : so an teachdaireachd is mò sòlas, a thàinig riamh chum cluasaibh dhaoine, "Pillibh, pillibh, c'arson a bàsaicheas sibh ?" cha do ghlasadh fo an-dòchas sibh. So tròcair 'n ur tairgse ; pillibh agus gheibh sibh i. A dhaoine, cia mòr an gàirdeachas anma leis an còir dhuibh gabhail ris an teachdaireachd so ! Tha fios agam

nach e so an ceud àm a chuala sibh i: ach cia mar a thug, no cia mar a bheir sibh a nise fainear i? A pheacachaibh aineolach neo-chùramach, cluinnibh facal an Tighearna! Cluinnibhs' uil' a dhaoine saoghalt'a shàsaicheas'ur n-ana-miannaibh feòlmhor; sibhs' a luchd-craois agus misge, a luchd neo-ghloin agus mhionnan; sibhs' a luchd-cùl-chainnt, maslaidh, anacainnt agus bhreugan; "Pillibh, pillibh, c'arson a bhàsaicheas sibh?"

Cluinnibhs' uil' a luchd an fhuar-chràbhaidh o'n leth a muigh, a tha ain-eolach air beatha Chriosd nach do ghabh eòlas riamh air cumhachd a cheusaidh agus ais-eiridh, nach do mhothaich riamh 'ur n-anmaibh laiste le gràdh dha, agus nach do ghabh beatha uaith-san, neart 'ur n-anmaibh; "Pillibh, pillibh, c' arson a bhàsaicheas sibh?"

Cluinnibhs' uile aig am beil intinnean gun gràdh do Dhia, gun togra 'na dhéigh, agus gun tlachd ann am muinghinn glòire; ach a tha ni's déidheile gu mòr air suaimhneas agus air soirbheachadh saoghalta, na mu shòlas nèamhaidh? Sibhs' uile nach eil ach leth-chràbhach, agus nach toir do Dhia ach an ùmhlachd a sheachnas an fheòil; agus nach do chuir cùl ri féin-spéis fheòlmhor, agus nach do thréig gach ni a th' agaibh air son Chriosd le làn-run suidhicht' anma, ach aig am beil ni saoghalt' eigin cho luachmhor 'n ur barail 's nach dealaich sibh ris air son Chriosd féin, ged a dh' iarras e oirbh e, ach leis an ròghnaiche dol an cunnart a dhiomaidh, na cùl a chuir ris an ni thoirmisgte sin, "Pillibh, pillibh, c'arson a bhàsaicheas sibh?"

*Mur cuala* agus mur tug sibh roimhe so fainear

e, cuimhnichibh gun d' innseadh dhuibh a nis' e bho fhacal Dé, ma philleas sibh, gu'm bi sibh beò, ach mur pill sibh, gu'm bàsaich sibh gun teagamh.

Ciod a nis a ni sibh a dhaoine? Ciod a tha 'n-ur rùn? Am pill no nach pill sibh? Na stadaibh ni 's faid' eadar dha bharail: ma 's e 'n Tighearn ur Dia leanaibh e: ach ma 's i 'n fheòil 'ur Dia, thugaibh tuille géill d'i. Ma 's fearr leibh nèamh, na talamh agus sòlas feòlmhor, thigibh agus iarraibh dùthaich is fearr, agus taisgibh 'ur n-ionmhas far nach truaill meirg no leòghan, agus far nach cladhaich agus nach goid meirleach, agus mosglaibh a nise le 'r n' uile neart, a dh' iarraidh rìoghachd nach gluaisear, (Eabh. xii. 28.) Builichibh 'ur n-aimsir air gnothach is àirde, agus pillibh sruth ur cùram agus 'ur saothair chum sruth-chlais eile, anns nach b' àbhaist leo ruith. Ach ma 's fearr agus ma 's buaine leibh talamh na nèamh; cumaibh agaibh e, deanaibh am feum a's fearr leibh dheth agus leanaibh ris. A dhaoin' an do smuaintich sibh ciod a ni sibh? Mur do smuaintich, bheir mi earail no dha eile dhuibh, a dh'fheuchainn an toir reuson oirbh socrachadh air leis 'ur n-anmaibh.

I. Faicibh air tùs, ciod an sonas a dheasaich an Dia tròcaireach dhuibh: agus cia truagh an gnothach gu'n rachadh aon duine am mugha an deigh so uile. Bha àm anns an robh claidheamh lasarach air an t-slighe, agus chumadh mallachd lagh Dhé air t' ais thu, a dhaindeoin cho toileach sa bhiodh tu air pilleadh ri Dia: bha àm ann, anns nach b' urrainn thu-féin agus t' uile chàird-*ean saoghalta,* mathanas do pheacaidh a chaidh

seachad a chosnadh dhut, seadh ged a bhioh tu 'g a chaoineadh agus 'g a leasachadh gu latha do bhàis. Ach thug Criosd an ceap-tuislidh so ás an t-slighe, le dortadh fhala mar ar luach-saoraidh. Bha àm ann anns an robh Dia an gruaim riut, do bhrìgh nach d' fhuair e dìoladh ann am bristeadh a reachd; ach a nis' tha e co-diolt' ann an so, agus co-réidh riut, air chŏr 's nach cuimhnich e do pheacadh dhut ni's mò, ma ghabhas tu ri Criosd agus ri sonas air cùmhnant an t-soisgeil, mar a tha e 'g an tairgseadh dhut, agus 'g an cuireadh ort gu saor, a' dearbhadh dhut, gur leat iad ma 's àill leat. Oir, bha e "ann an Criosd, a' deanamh an t-saoghail réidh ris féin,—agus dh'earb e ruinne facal na réite" (2 Cor. v. 18, 19.) A luchd-ceannairc, tha iarrtas againn an teachdaireachd so a reic ruibh uile, mar o Dhia. "Thigibh oir tha na h-uile nithe a nis' ullamh," (Luc. xiv. 17.) Am beil na h-uile nithe ullamh, agus sibhse neo-ullamh? Tha Dia ullamh a thoirt aoidheachd dhuibh, le mathanas gach peacaidh a chuir sibh an gnìomh 'na aghaidh, ma thig sibh. A dh'aindeoin cho toileil, no cho uabhasach 's a pheacaich sibh, tha Dia ullamh gu so uil' a chur air cùl ma thig sibh. Ge do theich sibh o Dhia, mar a theich am Mac strùidheil o Athair, agus ge d' fhan sibh cho fhad uaithe, tha e ullamh gu ruith 'n-ar còdhail, chum 'ur fàilteachadh ann an glacaibh a ghràidh, le gàirdeachas mu 'r n-iompachadh, ma philleas sibh. Gheibh an duine saoghalt' agus am misgear buaireasach, Dia ullamh a chuir fàilt' orra ma philleas iad. Nach iompaich so do chridhe a pheacaich, mas *cridhe feòla*, agus nach cridhe cloich' a th' agad?

shaoilinn gu'n leaghadh so e. Am fuirich Ard-rìgh nèimhe ri d' philleadh, agus am beil e ullamh a ghabhail riuts' a thug mi-ghnàthachadh dha, agus a dhearmaid cho fad' e? An gabh e tlachd 'na t' iompachadh, agus gu'm b' fhurasda dha a cheartas a ghlòrachadh ann ad léir-sgrios? agus nach leagh so do chridhe cruaidh, agus nach eil thu ullamh gu pilleadh? Nach eil urrad aobhair agadsa 'bhi ullamh gu teachd, 'sa th' aig Dia a thoirt cuireadh fàilteach dhut?

Ach cha n-e so an t-iomlan; rinn Criosd a chuid féin air a' chrann-cheusaidh, rinn e an t-slighe cho réidh dhut chum an Athar, 's gur furasda dhut triall oirre, agus 's e do bheatha air a sgàth-san ma thig thu. Agus am beil thu fhathast ullamh.

Dheònaicheadh, agus thairgeadh dhut math-anas anns an t-soisgeul. Agus am beil thu fathast ullamh?

Tha luchd-teagaisg an t-soisgeil ullamh gu cuideachadh leat, gu d' theagasg agus a labhairt briathran sìth-chainnteach an fhuasglaidh ri t'anam, tha iad ullamh a dheanamh ùrnaigh air do shon, agus a sheuladh do mhathanais le frithealadh Suipeir naomh' an Tighearn'; agus nach eil thu fhathast ullamh?

Tha uile luchd-eagail Dé mu d' thimchioll ullamh gu gàirdeachais a dheanamh mu t' iomp-achadh, agus gabhail riut ann an comunn nan naomh agus a thoirt deas-lamh a cho-chomuinn dhut, seadh, ged a thilgeadh roimh a mach o'n cuideachd thu: cha n-eil a dhànadas aca gun mhathanas a thoirt dhut, an uair a chì iad o *t'aidmheil agus o* t'iompachadh gu'n tug Dia math-

anas dut: cha n-eil a dhànadas aca, do pheacadh a chaidh seachad a chuir 'na t' aghaidh do bhrìgh gu'm beil cinnt aca nach cuir Dia ás do leth iad. Cia be air bith cho maslach 's da'n robh do ghiùlan 'san àm a chaidh seachad, ma philleas tu gu toileach agus ma thig thu steach, cha diùlt iad thu, abradh an saoghal na 's àill leis. Agus am beil iad sin gu léir ullamh gu gabhail riut agus nach eil thusa fathast ullamh gu tighinn a steach?

Seadh tha nèamh féin ullamh: gabhaidh an Tighearna riut a chum glòir a chuid naomh, ge bu ghràineil a' chnuimh thu, mas àill leat do ghlanadh; agus gheibh thu àit' inbheach ann an làthair cathair a mhòrachd: bithidh na h-ainglean mar chùl-choimhid a' threòrachadh t' anma chum ionadan còmhnaidh a' ghàirdeachais, ma thig thu steach gu neo-chealgach. Agus am beil Dia, am beil ìobairt Chriosd, am beil an gealladh, agus mathanas ullamh? Am beil luchd-teagaisg, am beil pobull Dé, am beil nèamh agus ainglean ullamh, agus iad sin uile a' feitheamh air t-iompachadh: agus nach eil thu-féin ullamh? Ciod e? nach àill leats' a bha marbh o cheann fhada, gabhail ri beatha? nach àill leats' a bha cho fad ás do bheachd, teachd gu d' chéill mar am mac strùigheil? Nach àill leats' a tha 'n cunnart dol am mugha, gabhail ri tèasairginn? Nach eil thu ullamh gu gréim a dheanamh air Criosd a shaoras tu 'nuair a tha thu gu dol fodha ann an doimhne dòrainn? nach àill leat do shaoradh o ifrinn, 'nuair a tha thu abaich ri d' thilgeil innte gun tearmann? Och a dhuine! am beil fios agad *ciod a tha thu* a' deanamh? ma bhàsa' cheas tu

neo-iompaichte, théid thu dhìth gun teagamh: agus cha n-eil cinnt agad am bi thu beò gu ceann uaire: gidheadh cha n-eil thu ullamh gu pilleadh agus teachd a stigh. Och, a dhuine thruaigh! nach tug thu géill làn-fhada do'n diabhol agus do'n fheòil? nach eil do dhìol peacaidh agad? Am beil am peacadh cho-math agus cho-tarbhach dhut 's a shaoil thu? am beil dùil agad gun dean e tuille buannachd dhut? An robh cho liugha cuireadh cho liugha tròcair, cho liugha buille agus cho liugha eiseamplair agad; agus am faca tu cho liugha duine taisgt'anns an uaigh, agus nach eil thu sgìth do pheacadh, toileach cùl a' chur ris, agus teicheadh uaithe chum Chriosd? Ciod e! an deigh do d' bharailibh mearachdach a bhi air an leigeil ris dut cho tric, an deigh cho liugha tagradh cogais, cho liugha rùn agus gealladh, nach eil thu ullamh gu pilleadh agus a bhi beò? O, nach eil do chridhe agus do shùilean fosgailt' a dh'fhaicinn mòr luach na tairgse so! agus cho sòlasach sa tha an teachdaireachd air an do chuireadh sinn, seadh, a thoirt cuireadh dhut, a chionn gu'm beil na h-uile nithe ullamh?

2. Thoir fainear mar an ceudna, gach gairm a bh' agad pilleadh agus a bhi beò. Cuimhnich cia lionmhor, cia àrd-ghuthach, cia dùrachdach, cia uabhasach, seadh, agus cia sòlasach mòr mhisneachail do ghairm.

Oir 's e Dia féin do phriomh-fhear-cuiridh, 's e an Triath a riaghlas nèamh agus talamh a tha sparradh ort pilleadh; pilleadh air ball agus gun dàil. Bheir e iarrtas do'n ghréin a cuairt a ruith, agus *éirigh ortsa* gach madainn, ged' a tha i'na ni *cho ghlòrmhor* agus ni's mò gu ro mhòr 'nan

talamh, gidheadh, bheir i géill da, agus cha mhibhuilich i a bheag d'a h-aimsir suidhichte. Riaghlaidh Dia na reulltan seachranach uile, agus na speuran nèamhaidh, agus bheir iad géill da. Bheir e aithne do'n fhàirge tràghadh agus lìonadh, agus do'n chruthachadh gu léir fuireach 'na riaghailt féin, agus géillidh iad uile. Bheir na h-ainglean nèamhaidh ùmhlachd da thoil, an uair a chuireas e iad a fhrithealadh do chnuimhibh dìblidh talmhaidh mar sinne. (Eabh. xi. 14.) Gidheadh, ma dh' iarras e air peacach pilleadh cha toir e géill da: saoilidh e gur glic e-féin na Dia, tagraidh e cùis peacaidh agus cha ghéill e. Ma labhras an Triath uile-chumhachdach am facal, géillidh nèamh agus a luchd-àiteachaidh uile dha: ach ma ghairmeas e geòcach o thaigh na misge, cha ghéill e; no ma bheir e gairm do pheacach saoghalta, feòlmhor, fhéin-spéis fheòlmhor a sheachnadh agus a chlaoidh, agus inntinn a shocrachadh air oighreachd is fearr, cha ghéill e.

Na'm b' aithne dhut Dia, agus na'm b' ionmhuinn leat e, thuigeadh tu a ghuth, agus ghlaodhadh tu, 'g ràdh, "Is i so gairm m' athar, agus an ceadaich mo chridhe dhomh gun a fhreagairt?" Is aithne do threud Chriosd a ghuth, éisdidh iad ris, leanaidh iad e, agus bheir e dhaibh beatha shìorruidh. (Eoin. x. 4.) Nam biodh beothalachd spioradail, agus mothachadh agad, nach abradh tu nis, "is i so gairm uabhasach mo Thighearna, cò nach freagradh i?" oir ars' am fàidh, Amos. iii. 8. "Bheuc an leòghan; cò air nach bi eagal?" cha duine Dia, gun deanadh tu maille, no gun deanadh tu sùgradh ris. Cuimhnich na labhair e ri Pòl ann an àm iompachaidh, "Is cruaidh

dhutsa breabadh an aghaidh nan dealg," (Gnìomh ix. 5.) An dean thu tuille di-meis air guth an Tighearna? an cuir thu an aghaidh a Spioraid? an dùin thu do chluas' an uair a chluinneas tu a ghairm? Cò is mò a dhiolas air son sin? Am beil fhios agad cò dha tha thu 'toirt as-umhlachd, cò ris a tha do chonnspaid. agus ciod a tha thu a' deanamh? Bi ghlic, b' usa' dhut, gu mòr connspaid a' chur air an sgitheach dheilgneach, agus a bhreabadh cas-rùisgte, no a phronnadh làmh-rùisgte, no do cheann a sparradh ann an griasaich lasarach. Na meallar sibh, cha ghabh Dia ri fanaid, (Gal. vi. 7.) Cia be air bith a ghabhas ri fanaid, cha ghabh Dia rithe: b' fhearr dhut sùgradh ri teine ann an tudhadh do thaighe, na ri teine fhéirge-san. "Oir tha ar Dia ne'na theine dian-loisgeach." (Eabh. xii. 29.) O! nach neo-iomchuidh an seise còmhraig do Dhia thu! oir is eagalach tuiteam ann an làmhaibh an Dé bheò" (Eabh. x. 31.) Air an aobhar sin, 's uabhasach an gnothach connspaid a dheanamh ri Dia, no cathachadh ris! Mar is ionmhuinn leibh 'ur n-anmaibh, thugaibh fainear ciod a ni sibh. Ciod a th' agaibh ri ràdh ma thòisicheas e ri 'r tagradh ann am féirg? Ciod a ni sibh, ma leagas e a làmh oirbh? An cathaich sibh an aghaidh a bhreitheanais an sin, mar a chuireas sibh a nis' an aghaidh a ghràis? "Annamsa cha n-eil dian chorraich." Deir an Tighearna Dia. 'S e sin, cha n-eil tlachd agam an léir-sgrios; cuiream 'an gniomh e le m' an-toil: gidheadh. "Cò chuireadh an droighionn agus an dreas a' m' aghaidhs' anns a' chuth? rachainn trompa, loisginn iad le

chéile." (Isa. xxvii. 4, 5.) Cha chòmhrag cothromach, còmhrag teine ri crion-dhrisibh.

Mar so chì sibh cò a tha 'g 'ur gairm, agus aomadh sin sibh chum éisdeachd agus pilleadh air iarrtas: thugaibh fainear mar an ceudna, ciod an dòigh, agus cia tric, agus cia dùrachdach a tha e 'g 'ur gairm.

1. Tha gach duilleag do leabhar beannaichte Dhé, mar gu'm b' ann, a' glaodhaich riut gu h-àrd-ghuthach, pill agus bi beò; pill no bàsaichidh tu. Am faod thu so a leughadh, no a chluinntinn, gun a thoirt fainear gu'm beil Dia a' toirt gairm pillidh dhut?

2. Is e so iarrtas gach searmoin a chuala tu: oir ciod eil is crìoch do gach teagasg diadhaidh, ach a bhi toirt cuiridh dhut, ag earralachadh, agus a' cur iompaidh ort gu pilleadh.

3 Is i so comhairl' an spioraid a chuireas an ìompaidh sin ort a rithist, agus a rithist, gu h-uaigneach a' sparradh ort pilleadh.

4. Is coltach gur e so iarrtas do chogais féin air uairibh. Nach do leigeadh ris dut air uairibh, gu'm beil fonn t' anma agus gniomharran do bheatha mi-cheart? Nach innis do chogais gur éigin dut a bhi mar nuadh-dhuine, agus nuadh-rùn altrum ann a t' inntinn; agus nach tric a ghlaodh i riut pilleadh?

5. Is e so iarrtas eiseamplair luachmhor nan deagh-dhaoine. An uair a chì thu an giùlan nèamhaidh, 'nuair a chì thu iad a' teicheadh o'n pheacadh sin anns am beil do thlachd-sa, nach glaodh so riut pilleadh.

6. Is e so iarrtas uil' oibre Dhé. Oir is iad

sin mar an ceudna leabhar Dhê a theagaisgeas so dhut, le 'm mòrachd, an gliocas, agus am mathas, agus a ghlaodhas riut an Cruithear agus iad féin a thoirt fainear le mòr-iongnadh. "Cuiridh na nèamhan an céill glòir Dhé, agus nochdaidh na speuran gniomh a làmh." (Sal. xix. 1.) Glaodhaidh a' ghrian riut pilleadh, gach uair a dhealras i ort, mar gu 'n abradh i, "C'arson a shoillsicheas mis' an saoghal, ach a chum glòir a' Chruithear a leigeil ris do'n t' sluagh, agus a thoirt solas iùil daibh chum obair-san a dheanamh: agus am faic mi thus' a' deanamh obair peacaidh gach latha, agus a' caitheadh do bheatha ann an trom-chadal an neo-churam?"—"Mosgail, thus' a tha a'd' chadal, agus éirich o na mairbh, agus bheir Criosd solus dut." (Ephes. v. 14.) Is "mithich dhuinn a nise mosgladh o chadal: Tha' cuid mhòr do'n oidhche air dol seachad, tha an latha am fagus: uime sin cuireamaid dhinn oibre an dòrchadais, agus cuireamaid umainn armachd an t-soluis: Gluaiseamaid gu cubhaidh mar anns an latha; cha-n ann an ruitearachd agus am misg, no an seòmradaireachd agus am macnas, no an aisith agus am farmad; ach cuiribh umaibh an Tighearna Iosa Criosd, agus na deanaibh ullachadh, air son na feòla, chum a h-ana-miannaibh a cho-lionadh." (Rom. xiii. 11—14.) B'e 'n ceann-teagaisg so meadhon iompachaidh Augustine.

7. Is e so iarrtas gach tròcair a shealbhaicheas tu. Na'n cluinneadh agus na'n tuigeadh tu iad, glaodhaidh iad uile riut pilleadh: ciod uim' a' ghiùlaineas an talamh thu, ach a chum 's gu'n iarradh tu an Tighearna, agus gu'n tugadh tu géill da? *Ciod uim'* a thilgeas an talamh do lòn *mar thoradh,* ach a chum 's gun deanadh tu toil

an Tighearna? Ciod uim' a bheir an t' àile anail dut, ach a chum 's gun moladh tu do Chruithear? Ciod uim' a rinn na brùidean seirbheis dut le'n, gniomh agus le'm beatha; ach a chum 's gu'n riaraicheadh tus' an Tighearna leo-san agus leat féin? Ciod uim' a bheir e dhut ùiu' agus slàinte, neart agus reuson, ach gu thoil a dheanamh? C'arson a ta biadh, deoch agus aodach agad ach a chum géill a thoirt do d' Dhia? Am beil ni sam bith agad nach d' fhuair thu? Ma fhuair thu iad, nach reusonta dhut a smuainteachadh, cò uaith' agus c'arson a fhuair thu iad, agus ciod am feum is còir dhut a dheanamh dhiù? An do ghlaodh thu riamh air còmhnadh o Dhia ann a t' éigin? agus nach do thuig thu an sin gu'm b' e do ghnothach pilleadh agus géill a thoirt do t' fhear-cuideachaidh, nan saoradh e thu! Rinn Dia a chuid féin, choigil e tamall beag eile thu, agus dhearbh e thu o bhliadhna gu bliadhna; gidheadh, nach pill thu? Is aithne dhut coimeas a' chrionn fhìge neo-thorraich. 'Nuair thubhairt an Tighearna, "Gearr sios e c'arson a tha e fàsachadh an talmhuinn?" (Luc. xiii. 6—9.) Chuireadh iompaidh air, a dhearbhadh fad bliadhn' eile, agus an sin mur giùlanadh e toradh a ghearradh. Rinn Criosd féin feum iomchuidh do 'n choimeas so, a rithist agus a rithist, anns an treas agus anns an t-se-amh rann. "Mur dean sibh aithreachas, sgriosar sibh uile mar an ceudna." Cia iomadh bliadhn' a bha dùil aig Dia ri toradh gràidh agus naomhachd uatsa, ach an d' fhuair e so? gidheadh chaomhainn e beò thu. Nach tric, le t' aineolas, do *neo-chùram* agus t'eas-umhlachd, a bhrosnaich

thu 'n Dia cothromach gu ràdh, "gearr sios e c'ar-son a tha e fàsachadh an talmhuinn?" gidheadh, chuir tròcair iompaidh air ceartas, agus chum foighid a' bhuille mhillteach uat gus a nis; Na'm biodh tuigse duine agad, chluinneadh tu so uil' a' glaodhaich riut pilleadh. "Agus, an saoil thusa so, O a dhuine, a tha toirt breth orrasan a ni an leithid sin, agus a ta 'ga'n deanamh thu-féin, gu'n téid thu ás o bhreitheanas Dé? no'n dean thu tarcuis air saibhreas a mhathais, agus 'fhoighid-ean, agus 'fhad-fhulangais, gun fhios a bhi agad gu'm beil mathanas Dé ga d' threòrachadh chum aithreachais,? agus a réir do chruais agus do chridhe neo-aithreachail, a ta thu càrnadh suas féirge dhut féin fa-chomhair latha na féirge, agus foillseachaidh ceart-bhreitheanais Dé; a beir do gach aon a réir a ghnìomharra." Rom. ii. 3—6.

8. Os-barr, is e iarrtas gach àmhghair gu'm pilleadh tu gun dàil. Glaodhaidh' tinneas agus claoidh riut pilleadh: tha bochdainn, call chàirdean, agus am meangan is caoile de n t-slait-smachdachaidh, a' glaodhaich riut pilleadh; gidh-eadh an toir thu cluas bhodhar do'n ghairm? Thàinig iad so dlù dhut, lot iad thu, agus tharrainn iad osna ghearanach uat; gidheadh, an toir iad ort géilleadh.

9. Tha do bhith, agus cruitheachd do nàduir, ag iarraidh ort pilleadh. C'arson ata reuson agad ach a chum thu-féin a riaghladh, agus toil an Tighearn a' dheanamh? C'arson a tha cridhe eagalach, miannach, gràdhach agad, ach a chum 's gum biodh eagal an Tighearn' ort, agus gu'n gràdhaicheadh tu e.

*10. Seadh,* tha do bhòid agus do ghealladh

féin do'n Tighearn', a' glaodhaich riut pilleadh ris agus géill a thoirt da. Naisg thu thu-féin ris le co-cheangal baistidh, thréig thu 'n diabhol, sannt saoghalt' agus t' ana-mianna feòlmhor: agus dhaingnich thu do cho cheangal le aidmheil an t-soisgeil chriosdail dh' ath-nuadhaich thu e aig bòrd Suipeir an Tighearn', agus aig àm do thinnis iarganaich; agus an geall, agus am mionnaich thu an ni nach co-lion thu gu bràth; an geall thu pilleadh ri Dia agus nach pill thu?

A nise cuir iad sin uile r'a chéile, agus faic an crìoch. Tha 'n sgriobtur naomh', agus luchd-teagaisg soisgeil Chriosd, agus an Spiorad naomh' a' glaodhaich riut pilleadh: tha do chogais féin, tha eiseamplair agus iompaidh nan deagh dhaoin' a' glaodhaich riut pilleadh: tha'n saoghal gu h-iomlan, agus gach creatair a tha thu faicinn, a' glaodhaich riut pilleadh: Tha foighidean fhad-fhulangach Dhé, a' glaodhaich pill: tha gach tròcair a fhuair thu, a' glaodhaich pill: tha slat-smachdachaidh Dhé, a' glaodhaich pill: tha do reuson, agus cruitheachd do nàduir ag iarraidh ort pilleadh: agus mar an ceudna, tha gach gealladh agus bòid a thug thu do Dhia, gu h-aon-sgeulach a' glaodhaich riut pill: agus am beil thu cuir romhad an deigh sin nach pill thut?

3. Os-barr, a' pheacaich chruaidh-chridhich thruaigh! an do smuaintich thu riamh ciod i do dhàimh ris an Dia a tha fad na h-ùine so ag glaodhaich riut pilleadh? Is leis thu-féin agus gach ni a tha agad, agus nach faod e a chòir féin iarraidh ort? Is tu òglach, agus aige-san a *mhain tha* còir air do sheirbhis. Tha thu fo *chomraich* a thròcair, tha do bheatha 'na làimh:

agus cha-n àill leis do thearnadh air chùmha sam bith eile, ach cùmhnant a shoisgeil: is lionmhor do nàimhdean mi-runach spioradail leis am b' ait gu'n tréigeadh Dia thu: gu'n leigeadh e eadar iad féin agus tusa, agus gu'm fàgadh e thu fo chomraich an toile: chum gu'n léir-sgriosadh iad thu gu grad. Agus cha-n fhaodar do shaoradh uatha, mur pill thu ri Dia. Thuit thu cheana fo fhéirg-san le d' pheacaibh: agus cha-n aithne dhut cia fhad a ghiùlanas fhoighidean leat. Cò aig tha fios nach i so do bhliadhn, agus do latha deireannach air thalamh? Tha claidheamh Dhé ri d' chridh' am feadh a ta fhacal ann a' d' chluais; agus mur pill thu, is duine marbh thu. Na'm biodh do shùilean cho fhosgailte 's gu'm bu léir dhut ciod an t-àit air am beil thu ad sheasamh eadhon air bruaich ifrinn, agus na'm bu léir dhut cia lion mìle peacach a th' ann an sin, nach do phill ann an latha tairgse nan gràs; nach bu mhithich dhut amharc mu d' thimchioll? O nach b' ăit an sgeula leis an dream a tha cheana, ann an ifrinn, na'm biodh an teachdaireachd so aca o Dhia! nach b' ăit leo gu 'n cainte riu, "Pillibh agus bithibh beò?" Seadh, nach bu shòlasach an sgeula leat féin, na'm biodh tu claoidhte le féirg Dhé car aon uair; no an deigh claoidh mìle no deich mìle bliadhna nan cluinneadh tu 'u cuireadh so o Dhia, pill, agus bi beò? Gidheadh, an dean thu dimeas air an teachdaireachd so, agus an leig thu do luchd-teagaisg uat gun an gnothach?

Feuch, a pheacacha, chuireadh sinn air theachdaireachd o 'n Tighearn', a' chuir bàs agus *beatha 'u 'ur* tairgse; cluinneamaid cò dhiù is

roghnaiche leibh? Tha Criosd an so agus flaitheas na glòire aig' anns an aon làimh, agus ifrinn na dòrainn anns an làimh eile, a' tairgse bhur roghainn duibh; ach cò dhiù is àill leibh? Criothnaichidh guth an Tighearna na creagan, agus nach bi geilt-chrith orts' an uair a chluinneas tu 'n Tighearn a' bagradh, mur pill gu'm bàsaich thu? Nach cluinn, agus nach tuig thu an guth so, "Pillibh, pillibh, c'arson a bhàsaicheas sibh?" Is guth gràidh so, guth teas-ghràidh nach fuaraich gu bràth, guth do charaid a's fearr, agus a's caoimhe, guth an tiom-chridhe agus na tròcair, mar is furasda dhut aithneachadh air fhuaim, agus am faod thu dimeas a dheanamh air? Is léir do'n Tighearna do thriall, agus ceann t' uighe, ni's fearr gu mòr na 's léir dhut féin, agus uime sin, glaodhaidh e as do dhéigh, "Pill pill." Is léir dha do léir-sgrios mur pill thu: Ars' an Tighearna ris féin; "Och! tilgidh am peacach truagh so e féin ann an dòrainn shìor-ruidh mur pill e; is éigin domhs' ann an ceartas buntainn ris do réir mo reachd cothromach." Agus air an aobhar sin glaodhaidh e ás do dheigh, "Pill, a pheacaich, pill!" Nam b' aithne dhuts am mìle cuid, cho mhath 's is aithne do Dhia, an cunnart d' am beil thu buailteach, agus an truaigh is ceann-uighe do d' ghiùlan, cha-n fheumadh luchd-teagaisg tuille iompaidh a chuir ort gu pilleadh.

Os-barr, is e an guth sin a tha 'glaodhaich riuts', a chuir iompaidh air na mìltean cheana, agus a ghairm gu nèamh na h-anmannan sin uil' a tha *'ga àiteach*: agus cha b' àill leo nis' air mìle *saoghal*, nach freagradh iad, agus nach pilleadh

iad ri Dia. Ciod a nis a tha 'n dream sin a phill air iompaidh Dhé a' sealbhachadh? Is léir dhaibh a nise gu'm b' iompaidh ghràdhach a ghairm sinn, agus nach robh i bàsmhor ach slàinteil. Agus ma fhreagras tus' a' ghairm sin, sealbhaichidh tu 'n sonas ceudna. Is éigin do na mìltibh ifrionnach a bhi 'caoidh gu sìorruidh nach do phill iad, ach cha n-eil anam air nèamh leis an duilich gun d' iompaicheadh e.

Seadh a dhaoine, an àill no nach àill leibh pilleadh? Am feum mi tuilleadh a labhairt ruibh? Ciod a ni sibh? Am pill no nach pill sibh? A dhuine labhair ri Dia o d' chridhe, ged nach labhair thu riumsa; labhair air eagal gu'n gabh e do thosd mar dhiùltadh. Labhair air ball, air eagal nach toir e 'n tairgse cheudna dhut tùilleadh ni's mò. Labhair do rùn gu neochealgach; oir cha-n àill le Dia luchd-leanmhainn mealta. Abair a nis' o d' chridhe, gun tuilleadh fuirich, agus mu'n gluais thu ás an àite so, "Le gràs Dhé is e mo rùn pilleadh air ball. Agus do bhrìgh gur aithne dhomh mo neofhoghainteachd féin, roghnaich mi fuireach ri gràs Dhé, agus easan a leanamhainn 'na shlighe féin, mo ghiùlan agus mo chuideachd ghnàthaichte féin a thréigsinn, agus mi-féin a thoirt suas do chomhairl' an Tighearna Dia.

A dhaoine, cha do dhruideadh suas sibh ann an dorchadas Chinneach, no ann an ea-dòchas na h-aiteam a chaidh am mugha; tha beatha 'n 'ur tàirgse agus gheibh sibh i air chùmhnanta reusonta, ma 's àill leibh i; seadh, air chùmhnanta saor agus gun luach, ma ghabhas sibh i. *Tha slighe Dhé* gu còmhnard réidh ann da

làthair, fosglaidh an Eaglais dhut, agus gheibh thu Criosd, mathanas, agus naomhachd ma 's àill leat iad. Ciod a tha agad ri ràdh? an àill no nach àill leat iad? mur àill no mur abair thu smid, ach gun gabh thu air t' aghaidh gun tàmh, is Fianais Dia, an co-thional so, agus do choguis féin, cia math an tairgs' a fhuair thu 'n diugh! Cùimhnich gun robh Criosd ann ad' thairgs' agus nach b' àill leat e. Cùimhnich an deigh dhut beatha shìorruidh a chall, gun robh i ad' thairgse, cho mhath 's a bha i ann an tairgse dhaoin' eile, agus nach b' àill leat i: agus cha d' fhuair thu i, do bhrìgh nach pilleadh tu! Ach thigeamaid chum an teagaisg a's faigse, agus cluinneamaid do leith-sgeul.

*Teagasg* VI. Tha 'n Tighearn ag aontachadh a chùis a cho-reusonachadh ri peacachaibh neo-iompaichte, agus a' feoraich dhiù c'arson a bhàsaicheas iad?

Is cùis-chonnspaid iongantach so, mar a bhuineas do 'n chonnspaid agus do 'n luchd-connspaid.

I. Is i a cheist a tha r'a connsachadh, c'arson is taitneach leis na h-aingidh iad féin a sgrios? no c' arson is fearr leo bàsachadh na pilleadh? agus am beil deagh aobhar aca chum so a dhean-amh?

II. Is iad an luchd-connspaid Dia agus Daoine; an Dia a's ro-naomha, agus peacaich aingidh neo-iompaichte.

Nach iongantach an ni, gu'm beil aobhar aig Dia a mheas, gur taitneach le duine sam bith *bàsachadh* agus dol am mugha gu sìorruidh? *...adh, gur* i so roghainn nan aingidh gu lèir; no

a' chuid a 's mo do 'n t-saoghal? ach *arsa sibhse,* "cha-n fhaod sin a bith! oir is nàdurra do gach neach gur ionmhuinn leis a thearmann agus a shonas féin; agus is féin-spéiseile na h-aingidh na daoine eile, mar is tric; air an aobhar sin, an taitneach le neach air bith dol am mugha?"

Is e mo cheud fhreagra da so, gur cinnteach nach taitneach le neach sam bith olc mar olc, gidheadh is taitneach le neach an t-olc a ghabhas e-féin an riochd a' mhatha; cha mhò na sin is taitneach le neach dòrainn shìorruidh. Cha taitneach leis truaigh' mar thruaighe. Ach gidheadh, is ro fhior an ni sin a theagaisg Dia dhuinn an so, gu'm bàsaich agus gu'n téid daoin' aingidh am mugha, do bhrìgh nach àill leo ach bàs agus dòrainn. Agus tha so soilleir air iomadh dòigh.

1. Do bhrìgh gu'n triall iad air an t-slighe gu ifrinn, ged innis Dia agus daoine dhaibh an crìoch agus ceann an uighe: agus ged a gheall Dia cho tric 'na fhacal, ma ghabhas iad air an aghaidh anns an t-slighe sin, gu'n téid iad am mugha; agus nach tearnair iad mur pill iad, "Cha n-eil sìth, deir an Tighearna, do'n aingidh. slighe na sìthe cha-n aithne dhaibh; ni mò tha ceart-bhreth nan ròidibh; rinn iad dhaibh féin ceuman cama; cò air bith a shiubhlas annta, cha-n aithne dha sìth." (Isa. xlviii. 22. lvii. 21. lix. 8.) Tha facal agus mionnan an Dé bheò aca, mur pill iad, nach téid iad a steach gu bràth da shuaimhnis. Gidheadh, tha, agus bithidh iad aingidh, abradh Dia agus daoine an toil! tha agus bithidh iad feòlmhor saoghalta, ged dh'innis Dia dhaibh, gur nàimhdeas an aghaidh Dhé *càirdeas an t-saoghail*, cia b'e air bith neach uime

sin leis an àill a bhi 'na charaid do 'n t-saoghal, tha e 'na nàmhaid do Dhia. (Seumas iv. 4.) Mar so 's toileach leis na daoine sin dol am mugha, ged nach ann gu dìreach : is taitneach leo an t-slighe gu ifrinn, agus is taitneach leo fior-aobhar an claoidhe, ged nach taitneach leo ifrinn féin, agus ged nach taitneach leo an dòrainn is éigin daibh fhulang.

Nach e so bhur ceart staid a dhaoine ? Cha bu mhath leibh a bhi 'g ur losgadh ann an grios aich ifrinn gu sìorruidh, ach lasaidh sibh teine na dòrainn le 'r peacaibh, agus tilgidh sibh sibh-féin 'na mheadhon ; cha bu math leibh a bhi 'g 'ur claoidh leis na deamhnaibh gu sìorruidh, ach ni sibh am mi-ghniomh a thoilleas sin duibh, an aghaidh gach iompaidh. Mar gu 'n abradh tu, "òlaidh mi deoch do nimh bhàs-mhor, gidheadh cha bhàsaich mi tilgidh mi mi féin fa chomhair mo chinn o mhullach stìobaill, gidheadh cha bhàsaich mi, sàthaidh mi a' bhiodag so ann am chridhe, gidheadh cha mharbh sin mi ; cuiridh mi sop teine ri m' thaigh, gidheadh cha loisg mi e." Is ionann a thachair do na h-aingidh : bithidh iad aingidh agus triallaidh iad a réir an t-saoghail agus na feòla, gidheadh cha-n àill leo gu'n téid iad am mugha. Ach nach aithne dhaibh gu'n treòraich na meadhonnan a chum na crìche ? agus gu'n do chuir Dia roimhe 'n a lagh cothromach gur éigin daibh pilleadh no bàsachadh ? Ma dh' òlas neach deoch do nimh bàsmhor is ionann sin a's féin-mhort ; oir cha tachair ni's fearr na sin da fa-dheireadh : ged bu bhlasta leis i, arson *milsead* an t-siùcair leis an do cho-measgadh *i, agus ged* nach b' urrainn neach sam bith a

chuir an céill da gu'm bu nimh bhàsmhor i, agus nach faodadh e a h-òl gu tearainte; ach cha n-e a bharail agus a mhisneach féin a theasairgeas anam. Mar so, ma's taitneach léibh misg', neo-ghloin' agus saoghaltachd, is ionann so 's mar gu 'n abradh sibh gu soilleir, théid sinn am mugha; oir gun teagamh sam bith, théid sibh am mugha gu sìorruidh mur pill sibh. Nach tugadh sibh achmhasan do 'n mheirleach amaideach, no do 'n mhortair, nan abradh e, "cuiridh mi slad agus mort an gniomh, ach cha chrochar mi," an uair is léir dha ma chuireas e-féin an ciont' an gniomh, gun cuir am bhreitheamh cothromach an dioghaltas an gniomh mar an ceudna. Na'n abradh e, ni mi slad agus mort, is ionnan sin as mar gu 'n abradh e, crochar mi; agus ma ghabhas sibhs' air bhur n-aghaidh ann an slighe na neo-gloin', is ionann sin, a's triall a chum ifrinn.

2. Os-barr, cha ghnàthaich na h-aingidh na meadhonnan ris an do cho-cheangail Dia gu neo-sgarail fior-dhòchas an t-sonais shìorruidh. Ma dhiùltas neach biadh, is ionann sin, as cùl a chuir ri beatha, mur eil seòl aige air a bhi beò gun bhiadh. Ma dhiùltas neach dol air asdar, is ionann sin 's a ràdh nach ruig e ceann uighe. Air tuiteam do neach ann an uisge, ma dhiùltas e teachd ás, agus mur ceadaich e do neach eile cuideachadh leis, nochd e gur àill leis e-féin a bhàthadh da-rìreadh. Mar an ceudna, mur àill leibhs' a tha neo-ghlan agus mi-dhiadhaidh, iomp-achadh, no na meadhonnan sin a ghnàthachadh leis an iompaichir sibh, agus ma smuainticheas sibh gur anabharr neo-fheumail so r'a dheanamh, *dhearbh sibh* gur àill leibh dol am mugha da-

rìreadh. Oir ma tha seòl agaibh air sibh féin a thearnadh gun iompachadh fhuair sibh seòl nach robh aig neach eile riamh.

3. Seadh, cha n-e so uile, ach cha-n àill leis na h-aingidh sonas sìorruidh féin, ged bu mhath leo ni-eigin ris an abair iad nèamh, gidheadh cha-n àill leo nèamh mar ata i innte féin: is fuath le 'n anmaibh i. Is iad na nèamhan ionadan còmhnaidh na fior-naomhachd gun smàl, an teas-ghràidh nach fuaraich gu bràth, agus na h-aleluia cheolmhoir; agus cha taitneach le luchd-aingeachd iad sin. Cha taitneach leo, an gràdh, an cliù, agus an naomhachd neo-iomlan a tha ri'm faighinn anns an t-saoghal so féin; agus ni's lugha na sin, an iomlanachd nèamhaidh: tha 'n sòlas nèamhaidh cho fhior-ghlan spioradail, 's nach faod na h-aingidh fhior-mhiannachadh.

Mar so chì sibh a nis' an t-aobhar a bha aig Dia a mheas, gu'm bu taitneach leis na h-aingidh an léir-sgrios féin: cha phill iad ge d' is éigin daibh pilleadh no bàsachadh: is fearr leo dol an cunnart truaighe shìorruidh na iompachadh; agus a chum suaimhneas a thoirt daibh féin ann am peacadh, cuiridh iad mar fhiachaibh orr féin gu'n tearainn iad gu'n iompachadh.

2. Mar is aobhar iongantais a chonnspaid, is aobhar iongantais an luchd-connspaid mar an ceudna. Is cùis iongantais gu 'n ìslicheadh Dia e-féin cho mòr, 's gun tagradh e a' chùis ri duine; agus gum biodh an duine cho ro-chrosda dall, 's gu'm feumeadh e so uil' ann an cùis cho shoilleir, seadh, agus gun cuireadh e an aghaidh *gnothaich ris* am beil a shonas an earbsa.

*Cha-n iongantach* ged nach éisd na h-aingidh

r'an luchd-teagaisg, agus nach eil annta ach daoine mar iad féin, an uair nach éisd iad ris an Tighearn, arsa Dia, an uair a chuir e am Fàidh a dh'ionnsaidh siol Israeil; "cha-n éisd taigh Israeil riut; oir cha-n éisd iad riumsa; oir tha taigh Israeil uile mi-nàrach, agus cruaidh-chridheach." (Esec. iii. 7.) Cha-n iongantach ma chonnsaicheas iad an aghaidh an luchd-teagaisg, an uair a chonnsaicheas iad an aghaidh an Tighearna féin, seadh, an aghaidh an fhacail a 's soilleir' a labhair e, agus a shaoileas iad gur ann aca féin a tha chòir; an uair a sgìthicheas iad an Tighearna le briathraibh, is cainnt daibh, "Cò anns an do sgìthich sinn e. (Mal. ii. 17? ) Dh' fhiosraich na sagairt sin a rinn dimeas air ainm an Tighearn', a cheist an-dàna so; "Ciod anns an d' rinn sinn tàir air t'ainm?" agus an uair a thruaill iad Altair, agus a tharruinn iad dìmeas air bòrd an Tighearna, dh' fhiosraich iad gu mi-nàrach; "Ciod anns an d' rinn sinne do thruailleadh?" (Mal. i. 6 7.) Ach ars' an Tighearn', "Is an-aoibhinn dhàsan a ni strì ris an fhear a rinn e! an t-slighe chreadha ri fear deilbh na creadha, an abair a chria ris-an a chumas i, Ciod a tha thu a' deanamh," Isa. xlv. 9?

*Ceist.* Ach c'arson a reusonaicheas Dia cùis ri duine?

*Freag.* Mar is creatair reusont' an duine, buinear ris a réir sin; agus cuirear ìompaidh reusont' air: a chum na crìche so thug Dia reuson d'a r'a ghnàthachadh do réir iarrtais féin. Shaoileadh neach nach bu chòir do chreatair reusonta cuir an aghaidh an aobhair a's fearr air domhan, an uair a nochdar-dha e.

*2. Air a' chuid* is lugha, chì daoine nach d' iarr

Dia orra ach ni reusont', agus nach do thoirmisg e dhaibh ach ni mi-iomchuidh, agus air an aobhar sin gur iomchuidh dhaibh géill a thoirt da, agus gur mi-iomchuidh dhaibh bhi eas-umhal. Mar so, 's éigin do 'n dream a théid am mugha ceartas Dé aideachadh, 's éigin daibh aideachadh gu'm bu reusonta dhaibh pilleadh ris; is éigin daibh iad-féin a dhìteadh, agus aideachadh nach bu reusonta dhaibh iad-féin a sgrios le dearmad a dheanamh air Gràs Dé, ann an latha tairgse na slàinte.

A luchd aingidheachd, feuchaibh an dean sibh an t-iùl duibh féin leis an reuson a's fearr a tha agaibh; chì sibh a nise cò ris a tha bhur gnothach. A thruaghain ana-miannaich neo-iompaichte, ciod a th' agatsa ri radh? am beil do dhànadas agad dol a chuir connspaid ri Dia? an urrainn thu a reusoin-san a thilgeil bun os-ceann? Am beil thu deas a dhol 'na dhàil? Chuir Dia mar cheist ort, c'arson a bhàsaicheas tu? am beil freagra deas na ceiste so agad? An gabh thu os-làimh a dhearbhadh gur e Dia an coireach, agus nach tusa? Nach truagh an ionnsaidh so! An dara cuid, tha 'n eacoir aig Dia a tha 'g iarraidh t-iompachaidh, no agads' a tha diùltadh iompachaidh: Ghlaodh e riut pilleadh, ach cha phill thu; tha e 'g iarraidh ort pilleadh air ball, am fad sa mhaireas latha tairgse nan gràs, agus tha thu 'ga chuir air ath-latha, an dùil gur leòir dhut pilleadh an dheigh so. Is àill leis do làn-iompachadh, agus gu'm bi thu mar nuadh-chreatair naomh' agus aith-ghinte: agus saoilidh *tusa gun* dean na's lugha na sin an gnothach, *agus gur leòir* an seann-duin' a leasachadh, gu'n *fhàs mar* nuadh-dhuine. Cò nis' aig am beil a'

choire, aig Dia no agadsa ? Tha Dia a' glaodhaich riut pilleadh ri beatha naomh', agus cha phill thu ; is ni solleir o d' ghiùlan eas-umhal, nach pill thu. Na'm b' àill leat pilleadh, c'arson nach do phill thu cheana ? agus c'arson nach tòisich thu 'nis ? Tha do ghiùlan fo cheannsal do thoile féin. Faodaidh sinn a mheas air chinnt nach àill leat pilleadh, o nach eil thu a' pilleadh. Agus c' ar son nach eil thu a' pilleadh ? am beil leith-sgeul agad no am faodar leith-sgeul a ràdh ;

Ged nach eil annams' ach cnuimh, agus do cho-chreatair ea-comasach, bheir mi dùbhlan do'n fhear is glice do na h-aingidh, an uair a thagras mi cùis mo Chruthadair ; agus is mòide mo mhisneach gu'm beil fios agam nach tagair mi ach a' chùis a tha Dia a' tagradh, agus nach eil mi a' connsachadh ach cùis an Tì aig am bi a chuid is fearr fa-dheireadh. Nam biodh an da aobhar choitcheann so agam 'na t' aghaidh, is cinnteach leam nach bi aobhar math sam bith agads' air do thaobh féin.

1. Is cinnteach mi nach aon aobhar math a tha 'n aghaidh Dhé na firinn agus a' ghliocais ; oir cha solus a tha 'n aghaidh na gréine. Cha n-eil eòlas ann an creatair air bith, ach eòlas a fhuair e bho Dhia ; agus air an aobhar sin cha-n fhaod neach a bhi ni's glice na Dia : is dànadas a thoilleas chlaoidh sìorruidh do 'n aingeil is àirde, bhi 'g a choimeas féin r'a Chruithear ; agus nach ro ladorn an ni do mheall salachair, no do 'n ùmaidh a ta aineolach air féin agus air gach aon ni a chì e, agus a tha ni's aineolaiche gu mòr na daoin' eile, cuir an aghaidh gliocais an

Tighearna? Is làn-fhoillseachadh air aingidheachd uabhasach agus àrd-chuthach dhaoin' ana-meineach peacach, gu'n deanadh famh cho dìblidh connspaid ra Chruithear, no teagamh chur 'na fhacal: Seadh, tha sluagh 'n ar sgìreachdaibh a tha cho aineolach brùideil, 's nach urrainn iad freagradh iomchuidh thoirt air ceist sam bith a chuirear orra mu cheud-thùs a chràbhaidh, gidheadh, a tha cho ghlic 'n am baralibh féin, 's gu'n cuir iad gu h-an-dana dearbh-fhìrinn Dé an teagamh agus cha chreid iad i, ni's faide na chòrdas i r' an ghliocas amaideach féin.

2. Mar a ta làn-chinnt agam gu'm beil a' chòir aig Dia; mar an ceudna, is léir dhomh gu soilleir, gu'm beil a' chùis a tha e a' dìteadh, cho gràineil, 's nach iomchuidh do dhuine air bith a tagradh. Am faod deagh aobhar bhi ag duine do 'n t-sluagh lagh an Tighearn' a bhriseadh; an Triath glòrmhor a cheannaich e, a mhaslachadh agus a mhi-ghnàthachadh? Am faod deagh aobhar a bhi aig neach sam bith, anam neo-bhàsmhor féin a chuir am mugha? Cluinnibh, agus comharraichibh ceist an Tighearna, "Pillibh, pillibh, c'arson a bhàsaicheas sibh? an ion duibh bàs siorruidh a mhiannachadh? am beil tròm-ghaol agaibh air ifrinn? Ciod an t-aobhar a tha agaibh sibh féin a mhilleadh gu deònach?" Ma shaoileas sibh gu'm beil rud-eigin aobhair agaibh peacadh a chuir an gnìomh, nach ion duibh a chùimhneachadh gur duais do 'n pheacadh am bàs? (Rom. vi. 23.) Agus smuaintichibh am beil aobhar agaibh sibh-féin a sgrios eadar anam agus chorp gu sìorruidh. Cha chòir dhuibh a mhàin a' chur

mar cheist oirbh féin, an ionmhuinn leibh an nathair-nimhe, ach an ionmhuinn leibh a gath. Is ni co oillteil do neach sonas sìorruidh a thilgeil uaithe, agus peacachadh an aghaidh Dhé, 's nach faodar deagh aobhar a thoirt air son sin a dheanamh ; ach mar is mòid a ghabhas e a leithsgeul féin, is mòid a nochdas e do chuthach. Ged a bhiodh moraireachd na rìoghachd ann ad thairgse air son gach peacadh a chuireadh tu 'n gniomh, cha dioladh an duais do chall, agus bu chuthach dhut a cosnadh : bu ro shuarrach an tuarusdal, r'a choimeas ris an t-sonas a chailleadh tu ; ged fhaigheadh tu air son gach aingidheachd an ni is luachmhoir' agus is fearr leat air thalamh, chum do lùbadh gu peacadh. Ged a thoilicheadh tu an caraid is mò agus is fearr a th' agad ; ged a bheireadh tu géill do 'n Rìgh is àird inbh air thalamh ; ged theasairgeadh tu thu-féin o 'n truaigh shaoghalta is dòrainniche, le peacadh ; cha bu chòir dhut gu'm bu leòir leat sin uile 'chuir iompaidh ort a chum am peacadh a chuir an gniomh. Nam bacadh do làmh no do shùil-dheas do shonas ; b' fhearr dhut an tilgeil uat na dol do dh' ifrinn g' an teàrnadh. Oir cha teàrnar bloidh dhiot ma chaillir thu féin gu h-iomlan. Tha sìorruidheachd shona cho luachmhor 's nach coimeas ni saoghalt' air bith dh'i. Cha dean beatha, crùn rioghail, no rìoghachd, suas a call. Cha-n fhaod fior-aobhar, no leith-sgeul bhi aig duine do 'n t-sluagh, a shonas sìorruidh a chuir an cunnart. Ma chailleas tu flaitheas na glòire, ciod a ni suas do chall ? Ma thilgeas tu thu-féin ann an ifrinn na dòrainn, ciod a lughdaicheas do *thruaighe, no* a bheir fuasgladh no co-fhurtachd.

uhut gu bràth ; Air an aobhar sin, cha-n eil mòr luach ni's leòir, ann an ni sam bith, a ghabhais do leith-sgeil, ma dhearmaideas tu do shonas bith-bhuan : oir ars' ar Slànaighear, "Ciod e an tairbhe do dhuine, ge do choisneadh e an saoghal gu h-iomlan, agus 'anam a chall ?" Marc. viii. 36.

A dhaoine, 's truagh nach aithne dhuibh mòr-luach nan nithe sin air am beil sinn a nis' a' labhairt ruibh ! Cha-n i bhur barails' a tha aig naomh-shluagh nam flaitheas orra. Nam faodadh an diabhol dol far am beil iad sin an làthair Dhé air lasadh le teas-ghràdh d' an Triath, agus le ùmhlachd d'a naomhreachd, agus nan tairgeadh an nàmhaid so dhaibh deoch bhuaireasach bhlasta, no strìopach, no cuideachd mhacnasach d' am mealladh o Dhia na glòire: guidheam oirbh innsibh dhomh, cia mar a shaoileas sibh a chòrdadh sin riù ? Seadh, ged a thairgeadh am buaireadair dhaibh inbh agus cumhachd rìoghail air thalamh, an saoil sibh gu'm mealladh so iad a nuas o nèimh ? O cia mòr leis an deanadh iad dimeas air an tairgse, agus leis an diùltadh iad i ! Agus c'arson nach deanadh sibhs' an ni ceudna, sibh' aig am beil nèamh fosgailte d' ur creideamh, nam biodh creideamh agaibh chum so a thoirt fainear ? Cha n-eil anam ann an ifrinn, do nach léir a nise gur mi-chiallach nèamh a reic air son sòlasaibh feòlmhor; oir cha bheagan macnais no sòlais, cha bheagan saibhris saoghalta no urram, agus cha bheagan deagh-ghean no gealltanais dhaoin', a mhùchas tein' ifrinn, no a bheir co-leasachadh do 'n neach a chailleas anam. O ! na'm faiceadh agus na'n cluinneadh sibh na

nithe sin a chreideas daoin' eile bho fhacal Dé, dh' aidicheadh sibh nach eil aobhar no barantas iomchuidh' aig duine do 'n t-sluagh anam féin a léir-sgrios, agus cha leigeadh an t-eagal duibh tàmh aon òidhch' eil' a ghabhail gus an rùnaicheadh sibh pilleadh agus a bhi beò.

Ma chì sibh neach a' sparradh a làimh' anns an teine gus an loisgear dheth i, is iongantach leibh so; ach faodaidh gnè de dh' aobhair a bhi aig neach a chum so a dheanamh; mar a bha aig Easbuig *Cranmer* a loisg dheth an làmh leis do chuir e a làmh-sgrìobhaidh ris a' phàpanachd. Ma chì sibh neach a' sgathadh cois no gàirdean deth féin, is sealladh déistinneach sin; ach faodaidh deagh aobhar a bhi aige chum so a dheanamh, eadhon a thearmann féin. Ma chì sibh neach a bheir a chorp a chum a losgadh gu luaithre, no g'a chlaoidh le h-innealaibh dòrainn, agus an neach sin féin a' diùltadh tearmainn; is ro-chruaidh so air fuil agus feòil. Ach faodaidh sàr aobhar a bhi aige air so a dheanamh, mar a rinn iomadh fianais no Mairtireach criosdaidh. (Eabh. xi. 35, 36.) Ach duine a chuir cùl ris an Dia a chruthaich e, agus a ruith chum teine ifrinn, agus fios aig' air a chunnart, agus cuireadh aige gu pilleadh a chum 's gu'm bi e tearuinte; is giùlan so nach gabh aobhar sam bith a leithsgeul. Oir diolaidh nèamh gach ni a chaillear 'g a cosnadh, agus gach saothair a bhuilichear oirre. Ach cha diol ni sam bith call nèimhe.

Guidheam oirbh a nis' fosglaibh 'ur n-anmaibh do 'n teagasg so. Mar a leigeadh ris duibh nach *eil aobhar agaibh* sibh féin a mhilleadh, innsibh

dhomh c'arson a dhiùltas sibh pilleadh ri Dia chum a bhi sona beò? C'arson nach bi sibhs' a shaoghaltaichean mhisgeach aineolach agus mhi-chùramach, cho naomha agus cho cùramach m 'ur n-anmaibh ris gach dream eile is aithne dhuibh? Nach bi ifrinn cho loisgeach dhuibhs' is do'n chuid eile do 'n t-sluagh pheacach? Nach còir d' ur n-anmaibh a bhi cho luachmhor agaibh 'sa tha an anmannan féin aig daoine eile? Nach eil urrad ùghdarais aig Dia os ur ceann, 'sa tha aige os an ceann-san? air an aobhar sin, c'arson nach sluagh naomhaichte sibh cho mhath riu-san?

A dhaoine, reusonaich Dia ruibh o nàdur na cùise féin, agus nochd e dhuibh gu soilleir, nach mò tha do dh' aobhar agaibh a bhi mi-naomha, na tha agaibh 'ur n-anmaibh féin a sgrios; agus mur tuig sibh so, agus mur pill sibh, is coltach gu'm beil sibh ann an staid an-dòchais.

Agus a nise, an dara cuid tha aobhar agaibh air son ar deanadais, no cha n-eil. Mur eil an cuir sibh an aghaidh reusoin? An dean sibh ni gun aobhar agaibh air a shon? Ach ma shaoileas sibh gu'm beil aobhar agaibh, taisbeanaibh e. Reasonaichibh a' chùis riumsa ar co-chreatair, car tamall beag, oir is usa dhuibh so gu mòr no a reusonachadh ri Dia. A dhuine, innis domh a nis' an làthair an Tighearna mar gu'm biodh tu ri bàsachadh air ball, c'arson nach rùnaich thu pilleadh an diugh, seadh, mu'n gluais thu á ionad do bhonn? Am beil aobhar agad so a dhiùltadh no a dhearmad? Am beil aobhar agad a thoil-icheas do chogais féin? Am beil aobhar agad a thagras tu gu dàna mar do leithsgeul an làthair *cathair breitheanais* Dhé; ma tha aobhar agad

cluinneamaid e, cuir an céill agus dearbh e. Ach mo thruaighe, is ana-cainnt gun seadh an àite reusoin a tha sinn a' cluinntinn gach latha, o 'n t-sluagh aindiadhaidh. Bu nàr leam a h-ainmeachadh mur b' éigin domh.

I. Ars' a neach eigin, mur saorar ach na daoine iompaichte, naomhaichte, mar a ta tusa 'g ràdh, cha bhi nèamh ach falamh, agus gu'n cuidicheadh Dia leis a' chuid is lionmhoire.

*Freag.* Ciod e! is coltach, gu'n saoil sibh nach eil eòlas aig Dia, no nach ion a chreidsinn! Na measaibh gur sibh féin an t-iomlan, oir tha naomh-shluagh gun àireamh aig Dia. Ach is fearr dhuibh am feum sin a theagaisg Criosd a dheanamh do'n fhìrinn so: "Imichibh a steach air an dorus chumhann; oir is farsuinn an dorus, agus is leathan an t-slighe a ta treòrachadh chum sgrios, agus is lionmhor iad a ta dol a steach oirre; agus is cumhann an dorus, agus is aimhleathan an t-slighe a ta treòrachadh chum na beatha, agus is tearc iad a ta 'g amas oirre." (Mat. vii. 13, 14.) "Na biodh eagal orts, a threud bhig," arsa Criosd r'a naoimh, "oir is e deaghthoil bhur n-Athar an rìoghachd a thoirt dhuibh." Luc. xii. 32.

*Cun.* 2. "Is cinnteach mi ma théid mo leithid-sa do dh' ifrinn, nach bi gainne cuideachd orm.

*Freag.* Agus am fois no co fhurtachd dhutsa sin? no an saoil thu nach faigh thu ni's leòir do chuideachd air nèamh? An caillear le cion cuideachd thu? No 'n creid thu nach cuir Dia a bhagradh an gniomh, do bhrìgh gu'm beil na h-uibhir *ciontach*? Is barailean mealltach iad sin uile.

*Cun.* 3. Ach tha na h-uile duine peacach, seadh an dream is fearr.

*Freag.* Ach cha sluagh peacach neo-iompaichte na h-uile. Tha naomh-shluagh Dhé saor o pheacadh gràineil; is uallach trom agus aobhar bròin leo an laigse; is e an guidhe dhùrachdach gach àm gu'n lùghdaicheadh Dia i; cathaichidh iad gu spàirneil 'na h-aghaidh a ghnà agus is bliadhna leo gach là gus am bi iad saor dh'i. Cha n-eil iad fo cheannas peacaidh.

*Cun.* 4. Cha léir dhomh gur fearr luchd-aidmheil a' chreidimh na daoine eile: tha iad cho sanntach cealgach, foirneartach ri sluagh sam bith.

*Freag.* Cha-n ionann do dheanadas chealgairean agus do ghniomharraibh dhaoine naomha. Tha sluagh gun àireamh aig Dia: ge do chuireas an saoghal mi-runach iomadh ciont' ás an leth air nach do smuaintich iad riamh, agus nach dearbhar gu bràth. Is tric leis na h-aingidh an naomhshluagh a dhìteadh air son peacaidh cridhe, nach léir do neach ach do Dhia féin; gun aobhar sam bith, ach do bhrìgh nach urrainn iad a dhearbhadh 'nan aghaidh, gach ciont' a tha soilleir 'nan gniomharraibh féin.

*Cun.*5. Ach cha duine neo-ghlan, misgeach, no foirneartach mise; agus uime sin c'arson a ghlaodhas tu rium iompachadh.

*Freag.* 5, Mar nach gint' thu agus pòr nan ana-mianna feòlmhor ann ad nàdur, agus mar nach gluaiseadh tu d' an réir cho mhath ri daoine eile! nach peacadh cho mòr riu sin, inntinn thalmhaidh gun chreideamh gun ùmhlachd a bhi ann an duine, *agus an* gràdh a dhlighear do Dhia a thoirt do'n

t-saoghal? Seadh, ceadaichibh dhomh innseadh dhuibh, gu'm beil mòran a sheachnas peacadh maslach, cho dlù ris an t-saoghal, nan tràillean do'n fheòil, aineolach air Dia agus air nèamh cho neo-lochdach 'nan giùlan, 's a tha daoine eile 'nan gniomharraibh peacach a tha gu nàr follaiseach.

*Cun.* 6. Cha n-eil mi mi-runach, no cronail do neach sam bith; agus c'arson a sgriosas Dia mi?

*Freag.* An ciont leat di-meas a dheanamh air an Dia a chruthaich thu, agus a chuir a chum an t-saoghail thu ga d' stiùradh gu sonas le facal a chumhachd? an ciont leat barrachd spéis a thoirt do 'n chreatair na bheir thu do 'n Chruithear: agus a thairgse ghràsmhor a dhiùltadh gu tàireil gach latha? Is e doimhne do pheacaidh a bhi gun mhothachadh air: cha mhothaich am màrbh gu'm beil e màrbh! Na'n ath-bheothaichte thu, chitheadh tu tuille do mhearachd annad féin, agus b' iongantas leat gu'n robh thu cho neo-mothachail air do chunnart.

*Cun.* 7. Is meallta mi, mur cuir thu daoine air boile an àit an ionpachadh: is leòir a chuir sluagh bochd 'nam breislich, a bhi smaointeach air gnothach a tha cho àrd os-ceann an tuigse.

*Freag.* 1. Am faod thusa bhi ni's mo air boile na tha thu? air a' chuid is lugha, am beil cuthach is cunnartaiche na dimeas a dheanamh air do shonas sìorruidh, agus thu-féin a mhilleadh gu deònach?

2. Cha-n eil duine fior-shocrach an céill gus an iompaichear e: cha-n aithne dha Dia, no Criosd, cha n-aithne dha e-féin, no 'n saoghal; *cha n-aithne dha* peacadh; agus cha n-aithne dha

an gnothach a dh'earb Dia ris a dheanamh air thalamh, gus an iompaichear e. Tha'n sgriobtur a' gràdh, gu'm beil na h-aingidh 'nan sluadh mi-reusonta, agus gu'n d' rinn Dia gliocas an t-saoghail so amaideach (2 Tes. iii. 2. 1 Cor. i. 20.) Agus air teachd do 'n Mhac strùidheil gu chéill, rùnaich e pilleadh, (Luc. xv. 17.) Nach glic an saoghal, an uair a bheir iad eas-umhlachd do Dhia, agus a ruitheas iad a chum ifrinn, air eagal gu'm bi iad ás an céill?

3. Ciod a th' anns an obair a dh'iarras Criosd ort a dheanamh, a chuireas duine ás a bheachd? An cuir teas ghràdh do Dhia, earbs' ás, gairm air, smuaintean sòlasach air glòir shìorruidh, cùl a chuir ri peacadh, gràdh bràithreil, agus spéis do dh' obair an Tighearna; An cuir na nithe sin daoine ás am beachd?

4. An uair a ghearanas sibh gu'm beil na nithe sin àrd air bhur son, tha sibh a' dìteadh Dhé féin; do bhrìgh gu'n tug e na nithe sin duinn mar obair, agus gun do chuir e fhacal an céill duinn, a' sparradh air gach neach leis an àill, sonas, *gluasad d'a réir gach oidhch' agus latha* An cò àrd ri beanntan daibh, na nithe sin chum an do chruthaicheadh sinn, agus chum am beil sinn beò? Ma gearanas sinn so, ni sinn amhlaran brùideil dhinn féin; agus tha sinn mar dhream nach bean ri gnothaichibh is àirde na nithe talmhaidh feòlmhor. Ma 's ro àrd na flaitheas ri smuainteachadh orra, agus deanamh air an son, is ro ard iad mar an ceudna r'an sealbhachadh gu bràth.

5. Na'n ceadaicheadh Dia do dhuine lag-cheannach a chiall a chall air uairibh le smuaintibh air *nithibh* sìorruidh: thàrladh so bho ain-eolas an

duine sin air nithibh sìorruidh, do bhrìgh gu'n do thriall e gun fhear iùil; agus b' fhearr leam gu mòr, mòr a bhi ann an staid an fhir sin, na ann an staid an t-sluaigh cheann-laidir neo-iompaicht' a mheasas mire chuthaich mar an gliocas.

*Cun.* 8. Shaoilinn nach eil urrad chùram aig Dia do smuaintibh, do bhriathraibh, agus do gniomharraibh dhaoine; 's nach eil e caoin-shuarrach umpa.

*Freag.* Tuigear uaidh' so nach creid sibh facal Dé, agus mur creid, ciod e a chreideas sibh? Nach tugadh 'ur reuson féin duibh teagasg a's fearr na chunnuil so, ged nach creid sibh an sgriobtur? An saoil sibh nach robh cùram aig Dia dhinn, an uair a dh' aontaich e ar cruthachadh le facal a chumhachd, ar cumail suas le a làimh thréin, agus ar n-altrum le 'mhathas nach traogh? An dean duine glic obair innealt' an diomhanas? An dean, no an ceannaich sibh uaireadair a dh' amharc air gach latha, gun chùram a ghabhail am bi e ceart no mi-cheart? Air chinnte mur creid sibh gu'm beil sùil aig Dia 'na fhreasdal sònraicht' air bhur 'n-inntinnibh, agus air 'ur giùlan, cha chreid sibh gu'm beil sùil aig air 'ur n-uireasbhuidh, no gu'n dìolar leis i. Agus na'n gabhadh Dia cho beag cùram dhibh 's a shaoileas sibh, cha bhiodh sibh beò gus a nise: bhiodh ceud galar ann an gleachd spàirneil a dh' fheuchainn cho dhiù is luaith' a chuireadh ás duibh. Seadh thathaicheadh na deamhnaibh sibh agus spionadh iad leo beò sibh, mar a shluigeas an garbh-iasg am mion-iasg, agus na h-eoin fheòl-itheach an eunlaidh eile. Cha n-urrainn sibh a smuainteachadh nach do *chruthaich Dia* an duine chum crìch no feum

éigin : agus ma chruthaich e chum feum sam bith e, is ann a chum a bhi sona ann an géill a thoirt da féin. Agus an saoil sibh nach math le Dia gu'm freagradh an duine a' chrìoch sin, agus gu'n deanadh e an obair chum an do dhealbhadh e; an obair o 'n sruth sonas da anam?

Seadh leis a' chunnuil aindiadhaidh so, b' àill leibh a dhearbhadh, gu'n do chruthaich agus gu'n do chum Dia suas an saoghal an diomhanas. Ach c'arson a chruthaich e creatairean iochdaranach na talmhuinn, ach a chum feum an duine? Nach eil an talamh 'g 'ur giùlan, agus 'g 'ur n-altrum? Nach eil gach beathach a th' air uachdar, a' freasdal d' ur feum, leo féin agus le 'n saothair? An do dhealbh Dia àros cho ghlòrmhor; an tug e do'n duine mar ionad còmhnuidh e; agus an do chruthaich e luchd-freasdail d'a mar an ceudna; agus a nis' an saoil sibh nach eil dùil aig Dia ri ni-eigin o làmhaibh an duine air son so uile? An saoil sibh gur coma le Dia ciod a smuainticheas, a labhras, no a ni an duine? ma shaoileas sibh so, tha bhur barail ro mhearachdach.

*Cun.* 9. Nach bu mhath an saoghal, an uair nach robh daoine cho saoithreachail orra féin mu chràbhadh sa tha iad a nise?

*Freag.* Bu ghnà leis gach linn an aimsir a chaidh seachd a mholadh. Bu ghnà leis an t-saoghal a tha thus' a moladh a ràdh gu'm b' fhearr linn an sinnearachd o' shean no 'n linn féin, agus b' i roghainn an sinnsearachd an linn a chaidh seachad: b' e so gearan gach linn do 'n t-saoghal. Is léir dhuinn olc ar linne féin, ach *cha léir* dhuinn an t-olc a chaidh seachad.

*Theagamh* gu'm beil sibh a' labhairt do réir bhur

baralach; oir saoilidh daoine saoghalta nach eil linn is fearr na'n linn sin is taitnicbe leo féin; an linn anns am bi iad subhach, sòlasach. Agus cha n-eil e mar cheist orm, nach abair an diabhol cho mhath ruibhse gur iad na linntean a chaidh seachad a b' fhearr, an uair a fhuair e-féin mòran sòlais, anabharra géille, agus beagan as-umlachd. Ach 's e saoghal a's fearr gu mòr an uair a gheibh Dia mòran gràidh, spéis agus ùmhlachd. Agus ciod eil an dòigh air an aithnich sibh mathas no olcas an t-saoghail ach so?

*Cun.* 10. Tha cho lugha gnè chràbhaidh ann, 's nach eil fios againn ciod an creideamh d'' am bi sinn; uime sin, fanaidh sinn mar tha sinn.

*Freag.* Do bhrìgh gu'm beil iomadh gnè chreidimh ann, am bi thusa do 'n chreideamh is meas' is aithne dhut? Cha n-eil neach cho fada bho shligh an fhir-chreidimh ris a' pheacach shaoghalt' ifrionnach, neo-iompaichte: oir cha chuir a bharail so, no a bharail ud air seacharan e, mar neach eile: ach is aon seacharan claon a bheatha gu b-iomlan. Na'n rachadh tu air turas ris am biodh t' anam an earbsa, an stadadh, no am pilleadh tu air t'ais, do bhrìgh gu'n tachradh slighe neo-chòmhnard gharbh ort, no air son gu'm faiceadh tu cuid do'n luchd-astair a' triall air sligh' a mharc-shluaigh, cuid air slighe nan coisichean, agus cuid a' leum dhìg a's ghàraidhean seadh, agus cuid eil' a' call na slighe air fad? no nach b' fhearr leat an t-sligh' iarraidh gu cùramach? Ma tha cuid do luchd-tuarasdail agad, nach eil eòlach air t' obair a dheanamh gu ceart, agus cuid a tha mi-dhìleas, am bu mhath

leat càch a bhi diomhain, do bhrìgh gu'm faic iad an co-luchd-tuarasdail cuid ri mìle gnothach, agus cuid eile ri macnas ?

*Cun.* 11. Cha léir dhomh gur fearr staid dhaoine diadhaidh na staid dhaoine eile. Tha iad cho bochd agus agus cho àmhgharach sa tha na h-aingidh féin.

*Freag.* Abair gu'm beil daoine diadhaidh ni's bochdte agus ni's truaighe na daoin' eile, 'nuair a chì Dia sin iomchuidh: gidheadh an saoil thu gur tuarasdal leo socair agus saibhreas saoghalta? Thaisg iad an ionmhas agus am muinghinn ann an saoghal eile, no cha-n fhìr Chriosdaidhean iad. Mar is lugha tha aca, is mòid' a tha aca r'a fhaighinn : agus fanaidh iad gu neo-ghearanach, gus an toir Dia dhaibh na nithe sin a tha dh'easbhuidh orra' a dheanamh an sonais iomlan.

*Cun.* 12. An deigh dhut urrad a ràdh 's as urrainn thu, is i mo rùnsa, mo dhòchas a chuir ann an Dia, agus earbs' ás an ni's fearr a th'ann am chomas a dheanamh, ach gun urrad leth-trom a chuir orm féin le cràbhadh 'sa tha thus' ag iarraidh orm.

*Freag.* An e sin a bhi 'deanamh an ni as fearr a th' ann ad chomas, an uair nach pill thu ri Dia, ach a bhitheas do chridh' an aghaidh géill dhùrachdach naomh' a thoirt dha? Creideam gur e sin an ni is fear a th' ann ad rùn, ach cha n-e an ni is fearr a th' ann ad chomas; agus 's e sin aobhar do dhòrainn aig a' cheann mu dheireadh.

2. Is e m' iarrtas dùrachdach, gu'n cuir thu do dhòchas ann an Dia, agus gu'n earb' thu ás. Ach ciod an ni ris am beil do dhùil? An e do *dhùil gu'n* teasairgear thu, ma philleas tu, agus

ma naomhaichear thu? Gheall Dia sin dut; agus na caomhuinn dùil a bhi agad ris. Ach ma shaoileas tu gu'n teasairgear thu gu'n iompachadh agus gu'n bheatha naomha, cha n-e so dòchas a' chuir ann an Dia, ach anns an diabhol, agus annad féin: oir cha tug Dia an gealladh so dhut, ach a cheart atharrach: ach thug an diabhol agus t'fhéin spéis dhut e, agus dhùisg iad an dòchas sin annad.

Seadh, mur eil agaibh an aghaidh iompachaidh agus beatha naomha ach an leithid sin, chaill sibh 'ur saothair, oir cha n-eil annt' uil' ach neo-ni: agus ma shaoileas sibh gur deagh aobhar dhuibh gach teagamh dhiù sin, a chuir iompaidh oirbh cùl a chuir ri Dia agus sibh-féin a thilgeil an ifrinn na dòrain; gun teasairgeadh Dia sibh o leithid sin do reuson, agus o chruas cridhe aineolach gun mhothachadh. Am bi do mhisnich agaibh gach teagamh dhiù sin a chuir an céill mar leith-sgeul, ann an làthair cathair-breith-eanais an Dé mhòir? An saoil sibh gur leith-sgeul do neach sam bith a ràdh ris an Tighearna, "cha do phill mi do bhrìgh gu'n robh urrad agam r'a dheanamh air thalamh; a chionn nach bu taitneach leam giùlan cuid de luchd-aidmheil a chreidimh; agus do-bhrìgh gu'm faca mi cho lugha gnè chràbhaidh aig daoine." O, cia gràd a leigeas sòlas an latha sin ris, laigse mhaslach nan leisgeulan sin. An robh an saoghal agad ri cùram a ghabhail deth? Thugadh an saoghal d'an tug thu géill, do thuarasdal dut, agus teasairg-eadh e thu ma 's urainn e. Nach robh saoghal a b' fhearr agad ri cùram a ghabhail deth air tùs? Nach *do sparradh* ort rìoghachd Dhé agus a

ceartas iarraidh air tùs, agus nach do ghealladh gun cuirear na h-uile nithe eile riut, (Mat. vi. 33.) Agus nach d' innseadh dhut, gu'm beil an diadhachd aig am beil gealladh na beatha tha làthair, agus a chum teachd, tarbhach a chum nan uile nithe, (1 Tim. iv. 8.) An do chum peacadh luchd-aidmheil a' chreidimh air t' ais thu? Bu chàra dhut a bhi ni b' fhurachar, agus rabhadh a ghabhail o 'n cùl-sleamhnacha-san gu bhi air t' fhaicill, agus a bhi ni's cùramaich; is e an sgriobtur agus cha n-e an giùlan-san bu riaghailt dut. An do chùm iomadh gnè chreidimh an t-saoghail air t' ais thu? Cha do theagaisg an sgriobtur riaghailt gud ghiùlan dut ach aon slighe, agus b' i sin an t-slighe cheart; na'n leanadh tu a' chuid a bha còmhnard réidh cha rachadh tu riamh air seacharan. Nach cuir an leithid so do dh' fhreagraibh 'nad' thosd thu? Mur cuir, tha seòl eil' aig Dia a chuireas tosd ort gu sìorruidh. 'Nuair a chuir Dia mar cheist air an duine neo-iompaichte, agus a thubhairt e ris. "A charaid, cionnas a thàinig thus' steach an so gun trusgan na bainnse umad?" (Mat. xxii. 12.) Is e sin ri ràdh, ciod e do ghnothach do m' eaglais ann am measg m' fhior luchd-cràbhaidh, gun chridhe agus gun giùlan naomh' agad? Ciod am freagairt a thug an duine neo-iompaicht' air a' cheist so? Cha tug facal; ach bha e 'na thosd, gun a bheag r'a ràdh air a shon féin. Dùinidh a' cheist shoillear so, agus mòrachd uabhasach na diadhachd beul nan aingidh sin is tulchuisiche 'n-ur measg, ged nach cuirear casg ortsa, le aon *ni is urrainn* luchd-teagaisg a ràdh riut a nis' ach *connsachaidh*idh tu gur ceart do chùis féin cia mi-

cheart air bith i. Tha dearbh-fhios agam nach bi feum dhut fa-dheireadh ann an aon leith-sgeul is urrainn thu nis' a chuir an céill, an uair a rannsaichear do chùis an làthair an Tighearna agus an t-saoghail gu léir.

Seadh, 's gann a chreideas mi gur taitneach le 'r coguisibh féin 'ur leithsgeulan; oir mas taitneach is coltach nach eil aithreachas 'n 'ur rùn. Ach ma tha so 'n'ur rùn, is coltach nach mòr bhur n-earbs' ás an leithsgeul a tha agaibh 'na aghaidh.

Ciod a nis' a pheacaich neo-iompaichte? am beil deagh aobhar agad gun iompachadh air ball agus le t' uile chridhe? no an triall thu do dh' ifrinn a dh' aindeoin gach reusoin? Thoir an aire dhut féin 'na thrà, oir is ro anamoch dhut sin a dheanamh gu grad. Am faod thu gearan a dheanamh air Dia, air obair, no air do thuarasdal? Am measa an t-uachdaran Dia na'n diabhol agus an fheòil d'an géill thu? Am beil cron ann an giùlan naomha? Am fearr caithe-beatha saoghalta, agus mi-naomha na e? An abair do choguis riut gu'n dean iompachadh agus beatha naomha do dochann? Ciod an cron a ni iad? An olc leat spiorad Chriosd a bhi annad? An olc leat cridhe fior-ghlan? Na'm b' olc a bhi naomh' an abradh Dia, Bithibh-sa naomha, oir a ta mise naomha!" (1 Pead. i. 16. Lebh. xx. 7.) An olc a bhi coltach ri Dia? Nach do chruthaich Dia an duine d'a réir féin? Is i an naomhachd so iomhaigh Dhé: Chaill Adhamh i, agus is àill le Criosd a h-aiseag dhutsa, agus do'n dream sin uil' a shàbhalas e le 'fhacal agus le 'spiorad. *C'arson a bhaisteadh* thu féin agus do chlann do'n

Spiorad Naomha, mar t' fhear-naomhachaidh mur àill leat gu'n naomhaichear thu, agus ma shaoileas tu gu'n dean naomhachadh do chron; innis domh gun bhreug, mar an làthair an Tighearna; ged' is leisg leat a bhi naomha, nach b' fhearr leat bàsachadh mar naomh na mar dhroch dhuine? Na'm biodh tu ri bàsachadh air ball, nach b' fhear leat bàsachadh mar duine iompaichte, na mar dhuine neo-iompaichte? Mar dhuine fìor-ghlan nèamhaidh, na mar dhuine feòlmhor talmhaidh? Agus nach abradh tu le Balaam, "Faigheam-sa bàs an ionracain, agus bitheadh mo chrìoch dheireannach coltach r'a chrìch-san?" (Aireamh. xxiii. 10.) Agus c'arson nach guidh thu nis' an ni sin a ghuidheadh tu an deigh so, 's éigin dut iompachadh, no thig ort òidhche tinnis agus bàis anns nach faod thu so a dheanamh, ge do b' àill leat e.

Ach ciod a ta eagal ort a chall ma philleas tu? An caill thu do chàirdean neo-iompaichte? Ma chailleas gheibh thu càirdean eile is fearr na iad; gheibh thu Dia, Criosd, an Spiorad Naomh' agus gach criosdaidh. Gheibh thu aon charaid is fearr dhut, agus a ni ni's mò air do shon, na's urrainn gach caraid saoghalt' a dheanamh. Mhealladh na càirdean sin a chaill thu do dh' ifrinn thu, ach cha-n fhaod iad do theasairginn: ach saoraidh an caraid a gheibh thu t' anam o ifrinn, agus bheir e thu chum a shuaimhneis shìorruidh féin.

Tha eagal ort gu'n caill thu t' aoibhneas, agus nach bi latha subhach agad gu bràth ma philleas tu. Mo thruaigh! an annsa leat sùgradh amaideach feòlmhor, na beatha chràbhach, smuaintean

air glòir shìorruidh, teas ghràdh do Dhia, seirc do'n chinne-daonna, sìth cogais, agus aoibhneas anns an Spiorad Naomh' anns am beil staid nan gras a' co-sheasamh? (Rom. xvi. 17.) Na'm bu mhò an sòlas leat smuainteachadh air t' fhearann agus air t' oighreachd, nam biodh Tighearnas na tìre gu léir agad, na smuainteachadh air cluich chloinne bige ; c'arson nach fearr leat smuainteachadh air rìoghachd nèimh, mar oighreachd, na air saibhreas an t-saoghail gu léir? Mar is amaideachd leanbaidh a bheir air cloinn bhig urrad thlachd a ghabhail ann an t' nithibh faoine, 's nach cuir iad ann an geall t' oighreachd iad ; mar an ceudna is amaideachd anabarrach a bheir ortsa urrad thlachd a ghabhail do t' inbh, do d' shaibhreas agus do d' shòlas saoghalta, 's nach cuir thu iad ann an geall an t-sonais nèamhaidh. Ach ciod a ni thu air son sòlais, an uair a chaileas tu iad sin? Nach smuaintich thu air so? an uair a chriochnaicheas do shòlas saoghalta le uabhas, agus a théid e ás mar smăl le droch bhòladh, bithidh sòlas nèamhaidh nan naomh a' sìor dhol am meud. Bhlais mi féin beagan do'n t-sòlas nèamhaidh, ann an dearcadh air an dearbhachd a th' agam air gràdh Dhé ann an Criosd, agus ann an smuainteachadh air an latha bheannaicht' a tha ri teachd : agus tharruinn mi làn-deoch do'n t-sòlas thalmhaidh, gidheadh, is éigin domh aideachadh o m' mhothachadh féin, nach coimeas d'a chéil' iad : Is éigin domh aideachadh ma shoillsicheas grian na beatha gu deàlrach oirnn, gur sòlasaich aon latha ann an staid na naomhachd, na sìorruidheachd ann an staid an t-sòlais pheacaich.

"Is fearr là a' d' chùirtibh na mìle: b' fhearr leam a bhi dorsaireachd ann an tigh mo Dhé, na bhi 'm chòmhnuidh ann am pàilliunaibh aingidheachd." (Sal. lxxxiv. 10.) Tha gàire nan aingidh, mar ghàire luchd-cuthaich, do nach léir an dòrainn féin: uime sin thuirt Solamh ris a' ghàire sin. "Is cuthach *e*; agus mu shùgradh, ciod a ni e? Is fearr dol do thigh a' bhròin, na dol do thigh na cuirme; oir is e sin crìoch nan uile dhaoine, agus gabhaidh an beò g'a chridhe *e*. Is fearr doilgheas no gàire; oir le dubhachas na gnùise nithear an cridhe ni's fearr: Tha cridhe nan daoine glic ann an tigh a' bhròin, ach cridhe nan amadan ann an tigh an t-subhachais: Is fearr éisdeachd ri duine ghlic, na gu'n éisdeadh duine ri òran amadanan. Oir mar fhuaim droighnich fo phoit, mar sin tha gàire an amadain: *is* diomhanas so mar an ceudna." (Ecles. ii. 2; vii. 2—6.) Cha n-eil 'ur sùgradh ard-ghuthach, ach mar ghàire ni duine 'nuair thasa ga dhiogladh: ni e gàire gun aobhar gàirdeachais. Is glice dhut gu mòr t' òigreachd a thoirt air son gàir' a thoirt ort le diogladh na cùl a chuir ri gràdh Dhé, ri sòlas na naomhachd, ri dòchas nèamhaidh, agus thu-féin a chuir am mugha; chum 's gu'n toilichear t' fheòil le sòlas peacaidh car tamall beag. Smuaintich mar dhuine geur-chùiseach an glic an giùlan so. Is e do nàdur mi-naomha' a bheir ort giùlan naomh' a mheas mar leathtrom, agus giùlan ana-miannach a mheas mar shòlas. Ma philleas tu, bheir an Spiorad Naomha dhut nàdur agus togradh eile, agus an sin, is sòlasaiche leat gu mòr cùl a chuir ri d' pheacadh, na bhi 'g a altrum ni's faide; agus is cainnt dut an sin, nach robh

eòlas agad air sòlas beatha, agus nach robh thu riamh ceart, gus an do ghabh thu tlachd ann an Dia, agus ann an naomhachd.

*Ceist.* C'arson a tha daoine cho mhi-reusont' ann an gnothach ris am beil an sonas an earbsa? Tha iad gheur-chùiseach gu leòir an an gnothaichibh eile, ach c' arson a tha iad cho leisg gu iompachadh, a's gur saothair chaillte bhi labhairt riu air cùis cho shoilleir; oir caithidh cuid mhòr dhiù am beatha agus bàsaichidh iad gun iompachadh?

*Freag.* Chum a' cheist so fhuasgladh ann am briatharaibh aithghearr.

1. Tha anabharra gràidh do'n t-saoghal agus do'n fheòil ann an nàdur dhaoine; rugadh iad 'nam peacaich, agus tha 'n nàdur cho naimhdeil do Dhia agus do naomhachd 's a tha 'n nathair-nimhe do'n duine: agus an uair a bhios gach teagasg a gheibh iad ann an aghaidh droch-rùin shuidhicht' an nàduir, cha-n ìoghnadh ged chaileas luchd-teagaisg an saothair, agus ged nach toir iad buaidh le 'n iompaidh.

2. Tha iad ann an dòrchadas cho dù-neulach thiugh 's nach léir dhaibh an ni sin a chluinneas iad. Mar dhuin' a rugadh dall, a chluinneas mòr chliù an t-solais; ach 's coma dha so mur léir dha e. Cha n-aithne dhaibh Dia no cumhachd an t-soisgeil, cha n-aithne dhaibh an Spiorad Naomh' no giùlan seirceil do réir an fhior chreidimh: cha n-aithne dhaibh cinnt, diong-mhaltas mòr-luach, agus òirdhearcas na h-oighreachd nèamhaidh. Cha n-aithne dhaibh an t-iompachadh, no inntinn agus giùlan naomha; seadh, ged *chluinn iad iomradh* orra. Dhalladh iad le duibhre

dorch an aineolais. Chaidh iad 'air seacharan peacach, mar dhuine a chaill a shlighe fo dalla-bhrat na h oidhche gun fhios aige 'c'àit' an robh e, gus an do bhrist an latha speur-ghlan a dheanamh an iùil dha gu ceann uidhe.

3. Tha dùil thoileil aca nach feum iad làn-iompachadh, ach atharrachaidh ann an cuid, agus gu'm beil iad air an t-slighe gu nèamh cheana; agus gum beil iad iompaichte ged nach eil; agus ma chì thu neach a chaill an t-slighe gu tŭr, cha n-eil feum dhut a bhi 'glaodhaich ris pilleadh, mur creid e gu'm beil e air seacharan.

4. Tha iad 'nan tràillean do 'n ana-miannaibh feòlmhor; tha iad bàit' ann an saoghaltachd, agus cha nì leo ach solas talmhaidh. Chuir an ana-miannan cìocrach, an tograbh neo-gheimnidh, agus am buaireas inntinn, ás an céill iad, agus fhuair iad làmh-an-uachdar orra cho mòr 's nach urr' iad diùltadh géill a thoirt daibh, no ni sam bith a thoirt fainear ach iad sin: air an aobhar sin ars' am misgear, "Is ionmhuinn leam deagh dheoch làidir, agus cha bheò mi ás a h-eagmhais." Ars an geòcach, "Is ionmhuinn leam cuirm shòghail agus cha sòlas leam ach i." Ars' an neo-ghlan, "is ionmhuinn leam m' ana-mhianna feòlmhor, agus cha sonas leam ach an làn-shàsachadh." Is ionmhuinn le cleasaich a chleasachd, agus cha ni leis ach ì. Mar so is tràillean ceangailte do 'n t-saoghal agus do 'n fheòil iad, agus is ea-comasach an toilealchadh; agus an ni nach àill leo, cha-n urr' iad a dheanamh, ma's fior iad féin. Tha 'n duine saoghalta cho cùramach mu nithibh *talmhaidh*, 's nach eil ùine, cridhe, no rùn aige, *chum smuain*teachadh air nithibh nèamhaidh, ach

mar dh' ith bà granda caola Pharaoh na bà sgiambacha reamhara, (Gen. xli. 4.) Is amhail a shluig smuaintean talmhaidh smuaintean nèamhaidh.

5. Tha cuid do dhaoine a' ruith air seachran le sruth na droch cuideachd, agus cha n-eil ach droch bharail aca air giùlan diadhaidh, do-bhrìgh gu'n cluinn iad an luchd-comuinn 'g a shìor-dhìteadh : no air a' chuid is lugha, saoilidh iad gur tearuinte dhaibh am mòr-shluagh a leantainn, agus mar so théid iad air an aghaidh ann an slighe peacaidh ; agus ged a spìonar neach agus neach eil' uatha, d' an tilgeil ann an ifrinn, cha chuir so oillt orra, oir cha léir dhaibh c'àit' an' do thilgeadh iad : agus mo thruaigh ! triallaidh iad ann an slighe peacaidh gun fhios aca gu'm beil an luchd-gaoil agus comuinn, a th' ann an dòrainn, a chaoidh so gu goirt. Bu mhath leis an duine dhoichiollach shaibhir ann an ifrinn, neach a thoirt rabhadh d'a chùignear bhràithrean, mu'n rachadh iad do dh' ionad na dòrainn sin. (Luc. xvi.) Is coltach gu'm b' aithne dha an rùn agus an giùlan, agus gu'n robh cabhag orra chum ifrinn, gun smuainteachadh gu'n robh am bràthair an sin ; seadh, agus gur gann a chreideadh iad aon neach a dh' innseadh dhaibh gu'm bu chòmhnaidh dha ionad na chlaoidhe sìorruidh. Is cuimhne leam sealladh, a dh' innis duin' uasal àraid domh, a chunnaic e-féin air drochaid Shebhuirn. Bha fear ag iomain treud reamhar uan, agus choinnich ni-eigin iad a chuir sgaoim orra, a thug air aon diù leum thar balla na drochaid, agus air sleamhnachadh da chasaibh, thuit e

anns an t-sruth ; chunnaic càch an t-uan so a' dol ás an sealladh, agus leum gach aon diù an deigh a chéile thar an drochaid anns an t-sruth cheudna; agus is beag nach do bhàthadh iad uile ; cha robh fios aig an deireadh ciod bu dìol do 'n toiseach, ach shaoil iad gu'm bu tearainte dhaibh a mhòr-chuideachd a leantainn ; ach cho luath 's a thuit iad bun os ceann thar a' bhalla, mhothaich iad an t-atharrach. Is amhail a thachair do 'n t-sluagh fheòlmhor neo-iompaichte. Bàsaichidh neach làimh riu, agus tuitidh e ann an ifrinn, agus leanaidh neach eil' e: agus triallaidh càch air an luirg, do bhrìgh nach smuaintich iad c'àit' an deach iad. Ach 'nuair a dh' fhosglas am bàs an sùilean, agus a chì iad an dòrainn a th' air an taobh eile do 'n bhalla; seadh, ann an saoghal eile, ciod nach tugadh iad air son a bhi far an robh iad roimhe.

6. Os-barr, tha nàmhad mi-runach, innleachdach, agus neo-fhaicinneach aig daoine; nàmhaid a leagas a cheap-tuislidh anns an dorch; agus is priomh-obair dha 'bhi bacadh an iompachaidh ; 'g an cumail far am beil iad ; a' cuir ìompaidh orra gun an sgriobtur a chreidsinn ; gun dragh a chuir air an inntinnean leis ; droch-bharail a bhi ac' air beatha dhiadhaidh ; a meas gur anabharr neo-fheumail i, agus gu'n tearnar iad gun iompachadh, agus gun urrad dragha; agus gu'm beil Dia cho tròcaireach 's nach léir-sgrios e an leithid sin ; air a' chuid is lugha, gu'm faod iad fuireach tamall beag eile ; an leòir sòlais a ghabhail ; an saoghal a leantainn beagan *ni's faide*; agus an sin, cùl a chuir ris le aith-

reachas. Leis na h-innleachdaibh mealltach so, cumaidh an diabhol cuid mhòr do 'n t-sluagh fo bhruid, agus treòraichidh se chum a dhòrainn féin iad.

Is iad sin, agus an leithid eile do chnaip-starraidh, a chumas anabharra sluaigh o iompachadh. Ge do chaith Dia agus Criosd, an Spioraid Naomh' agus luchd-teagaisg, urrad do shaothair air an iompachadh ; gidheadh, do-bhrìgh gu'n do chuireadh tosd air an reuson, agus nach urrainn iad freagairt a thoirt do'n Tighearn' a ghlaodhas 'nan deigh, "Pillibh, pillibh, c'arson a bhàsnicheas sibh ?" chailleadh gach saothair a bhuilicheadh air cuid mhòr dhiù ; agus cha-n fhàg iad a nis' aig luchd-teagaisg r'a dheanamh, ach suidhe sìos, agus an dòrainn a chaoidh.

Thaisbean mi nise duibh reusontachd iarrtais Dhé, agus mi-reasontachd as-ùmhlachd dhaoine aingidh. Agus mur dean so feum, agus ma dhiùltas daoine pilleadh, bheirear fainear anns an àit' is faigse, cò aig tha choire ma théid iad am mugha. Agus treòraichidh so mi chum an teagaisg dheireannaich, ni is e so.

*Teagasg* VII. Mur iompaich na h-aingidh an deigh so uile, cha n-e coire Dhé ach an coire féin gu'n sgriosar iad ; oir bàsaichidh iad do bhrìgh gur ròghnaiche leo bàs na iompachadh.

Ma théid sibh do dh' ifrinn, cò a bheir furtachd dhuibh ? Shaor Dia e-féin o 'r fuil ; cha laidh coire bhur léir-sgrios air-san. Faodaidh fearteagaisg neo-chùramach, agus an dream a bheir misneach dhuibh anns an olc, agus nach toirmisg 'ur peacannan dhuibh, cuid d 'ur cionta tharruinn orra féin ; ach bithibh cinnteach, nach agrar

air Dia i; Ars' an Tighearna mu Fhion-lios gun toradh, an deigh dha a thogail ann am fonn tarbhach, na clachan a thilgeil ás, agus rogha nan crann fiona shuidheachadh anm "Ciod tuilleadh a ghabhadh deanamh ri m' fhion-lios nach d' rinn mi ann?" (Isa. v. 4.) Mar an ceudna, am faodadh Dia tuilleadh a dheanamh ruibhs' ach na rinn e? Chruthaich e bhur cuirp gu h-iongantach; chuir e anmannan reusont' annta d' an riaghladh; chùm e suas sibh le chumhachd; dh' altrum e sibh le mhathas; thug e air creutairean eile bhi freasdalach dhuibh; thug e dhuibh lagh cothromach iomlan d' ar stùradh: an uair a bhris sibh e, agus a chuir sibh ás duibh féin; dh' amhairc e oirbh le tiom-chridhe, dh' aontaich e gu h-iongantach gràs-mhor Aon Mhac Sìorruidh a bhàsachadh, mar ìobairt air son 'ur peacaidh, agus bha e ann an Criosd a' réiteachadh an t-saoghail ris féin. Thug Criosd duibh e-féin, agus beatha shìorruidh mar thiodhlac saor, ma ghabhas sibh e agus ma philleas sibh. Air a' chumhnant reusonta so thairg e dhuibh gu saor làn-mhathanas 'n ur n' uile pheacaidh. Sgrìobh e so 'na fhacal, naisg se e le spiorad agus thairg e dhuibh e le luchd-teagaisg gu minig, agus ghuidh iadsan oirbh a ghabhail agus pilleadh ri Dia. Thug iad earail oirbh 'na ainm, reusonaich iad a' chùis ruibh, agus fhreagair iad 'ur n-uile chunnuilean fanna. Dh' fhuirich Dia fada ruibh. Dh' fhuilig e ana-cainnt uaibh. Chùm e suas sibh gu gràsmhor ann am meadhon 'ur peacaidh: chuartaich e sibh leis gach gnè throcair! choimeasg e sòlas le 'r dòlas, a' cuimhneachadh ur n-amaideachd dhuibh,

—

agus d' ur gairm g' ur céill ; bu tric a Spiorad a' gleachd ri bhur n-anmaibh, agus ag ràdh riù fa-leth, " Pill a' pheacaich, pill air iarrtas do Dhé : c'ait' an triall thu ? ciod is obair dhut ? An aithne dhut do chrìoch, no ceann t' uighe ? Cia fhad a bheir thu fuath do d' chàirdean, agus gràdh do d' nàimhdean ? C' uin a thréigeas tu gach peacadh, a philleas tu ri d' Dhia, a bheir thu suas thu féin d'a ùmhlachd, agus a chuireas tu t' Fhear-saoraidh ann an séilbh t'anma ? C'uin a thàrlas so ?" Thagradh leas t'anma riut air a mhodh so. Agus air dhut a bhi mall, sparradh ort cabhag a dheanamh, agus ghlaodh Dia riut greasad ort, ag ràdh, " *An diugh, am feadh a mhaireas an latha, na cruadhaich do chridhe : nach pill thu nise gun tuilleadh dàlach* ?" Chuireadh beatha ann ad thairgse : leigeadh ris dut an sòlas nèamhaidh anns an t-soisgeul. Dhearbhadh dhut a chinnt, agus cinnte dòrainn shìorruidh na h-aiteam a chaidh am mugha. Mar b'àill leat sealladh do fhlaitheas na glòire, agus do dh' ifrinn na dòrainn fhaicinn, ciod tuilleadh a dh' iarradh tu. Nochdadh dhut Criosd air a cheusadh am fianais do shùl, (Gal. iii. 1.) Dh' innseadh dhut gu minig, *gur duine càillt thu mar pill thu ;* agus is cò tric a chuala tu olc agus diomhanas peacaidh ; agus faoineachd sòlais agus saibhris an t-saoghail so ; giorrad agus neo-chinnticheadh do bheatha : agus sìorruidheachd sòlais agus dòrainn an t-saoghail eile. Leigeadh so agus tuilleadh ris dut, a rithist agus a rithist ; gus an robh thu sgìth 'ga éisdeachd : agus is lughaid a thug thu fainear e, gun cuala tu e cho tric, mar chù *gobha, air an* d' fhuair cleachdadh buaidh cho

mòr, 's gu'n caidil e gu suaimhneach fo fhuaim nan òrd, agus na drithleannan a' sradadh mu chluasan; agus ged nach d'iompaich so uile thu, gidheadh, tha thu beò, agus gheibh thu tròcair an diugh, ma 's àill leat i. A nise leig a' chùis fo bhreth do reusoin féin; agus fiosraich dheth, an i coire Dhé no do choire féin, ma théid thu am mugha gun iompachadh an dhéigh so uile? Ma bhàsaicheas tu nise. is ann do bhrìgh gur fearr leat bàs na beatha. Ciod tuilleadh a dh' fhaodar a ràdh riut? No innis féin mas aithne dhut, ciod eil' an dòigh air an teasairgir thu? An abair thu, "Bu mhath leam iompachadh mar nuadh-chreutair, ach cha-n urra mi; bu mhath leam mo chuideachd, mo smuaintean, mo bhriathran, agus mo ghniomharran atharrachadh, ach cha-n urra mi sin a dheanamh. Nach b' urrainn thu na'm b' àill leat? Ciod a bhac thu ach aingeachd do chridhe féin? Cò a thug ort peacachadh; no a chum air t' ais thu bho leas t' anma? Nach robh an teagasg, an ùin' agus an comas ceudna agadsa gu bhi diadhaidh, a bha aig do dheagh nàbaidh? Agus c'arson nach faodadh tusa bhi diadhaidh mar an ceudna; an do dhùineadh dorus na h-eaglais ort? no, nach do chum thu-féin a mach thu? no, nach do shuigh agus nach do chaidil thu; agus nach cuala tu mar nach cluinneadh tu. An do chuir Dia cunnuil ort 'na fhacal, an uair a thug e cuireadh do pheacachaibh pilleadh; agus a gheall e dhaibh tròcair na'm pilleadh iad? An dubhairt e, Bheir mi mathanas do gach neach a ghabhas *aithreachas*, ach dhutsa?" An do dhiùlt e comas *aoraidh dhut*? an do thoirmisg e dhut ùrnaigh a

dheanamh, ni 's mò na do chàch? tha fios agad nach do thoirmisg. Cha d' iomain Dia uaithe thu, ach theich thu-féin uaithe. Agus an uair a ghairm e d'a ionnsaidh thu, cha b' àill leat teachd. Na'n diultadh Dia dhut gealladh agus tairgse choitcheann na tròcair, no na'n abradh e riut; "Seas uam, cha bhi gnothach sam bith agam ri d' leithid; na dean ùrnaigh rium, oir cha-n éisd mi riut. Cha toir mi feart air t' aithreachas air a mheud, agus cha fhreagair mi a dh'aindeoin cho dùrachdach sa dh' iarras tu tròcair." Mur fàgadh Dia agad mar mhuiniginn ach an-dòchas bha sàr leith-sgeul agad. Agus dh' fhaodadh tu a ràdh, C'arson a ghabhas mi aithreachas, agus a philleas mi, agus gun fheum sam bith dhomh ann? Ach cha b' e so do chŏr-sa. B' fhurusda dhut Criosd a bhi agad mar Thighearna agus mar Léigh, mar tha e aig daoin' eile, ach cha b' àill leat e; do-bhrìgh nach do mhothaich thu thu-féin tinn ni's leòir air son an léigh; agus nach b' àill leat dealachadh ri t' easlainte: thubhairt thu le d' chridhe mar an luchd-ceannairc "Cha-n àill leinn am fear so mar rìgh." (Luc. xix. 14.) Ghabhadh Criosd thu fo a sgiathaibh slàinteil, ach cha b' àill leat sin, (Mat. xxiii. 37.) Nach anabarrach an spéis do leas dhaoine a thaisbean an Tighearna 'na fhacal naomha? Nach mòr an tiom-chridhe leis an dubhairt e, "O! nach éisdeadh mo shluagh rium! nach imicheadh Israel a'm shlighibh!" (Sal. lxxxi. 13.) O! gu'm biodh an gnè chridhe so annta, gu'm biodh m' eagals' orra, agus gu'n gleidheadh iad m' àintean uile a ghnà, a chum gun éireadh *gu math dhaibh* agus d' an cloinn gu bràth! O!

gu'm bhiodh iad glic, O! gu'n tuigeadh iad so, gu'n tugadh iad fainear an crìoch dheireannach!' (Deut. v. 29—xxxii. 29.) Bhiodh Dia dhut mar Dhia, agus bheireadh e dhut sonas mòr mar do mhiann, na'n tugadh tu géill d'a; ach thug thu barrachd spéis do'n t-saoghal agus do'n fheòil na thug thu dha, agus uime sin cha d' éisd thu ris; ge do mhol thu e a' toirt cliù dha; gidheadh cha b' àill leat e fa-dheireadh. Air an aobhar sin cha-n iongantach ged a thug e suas thu do dh' ana-miannaibh do chridhe, a ghluasad a réir do thoile féin. Dh' aontaich e chùis a thagradh rint, agus chuir e mar cheist ort, "Ciod a ta annamsa, no ann am obair is gu'm bitheadh tu cho mhòr am' aghaidh? Ciod an cron a rinn mi ort a pheacaich? an do thoill mi an gnàthachadh mi-shuairce so o d' làmhaibh? Is iomadh tròcair a nochd mi dhut; agus c'arson a ni thu dimeas orm? Am mise no 'n diabhol is nàmhaid dhut? An ann o bheatha naomh' no bho ghiùlan peacach, a tha aobhar agad teicheadh? Ma théid thu am mugha, 's tu féin an coireach; oir thréig thu mise doDhia tearmainn. "Smachdaichidh t' aingidheachd féin thu, agus ni do chùlsleamhnachadh féin do chronachadh: aithnich uime sin agus faic, gur olc agus searbh an ni gun do thréig thu mise?" (Ier. ii. 19.) Ciod an cron a fhuair thu dhomh, an uair a thréig thu mi agus a lean thu diomhanas?

Tha 'n Tighearn a' gairm nèamh agus talamh mar fhianais a thagradh r'a shluagh. "Eisdibh-sa O shléibhtean co-strì an Tighearna, agus sibhse *a bhunaitean* laidir na talmhuinn; oir tha co-strì aig *an Tighearna* r'a shluagh, agus tagraidh e ri

Israel. O ! mo shluagh, ciod a rinn mise ort, agus ciod anns an do sgìthich mi thu ? tog fianais a'm' aghaidh, oir thug mi nios thu á tìr na h-Eiphit, &c. (Mic. vi. 2—4.) " Cluinnibh O nèamhan, agus tabhair éisdeachd o thalaimh ; oir tha an Tighearna labhairt ; Dh' altrum mis' agus thog mi suas clann, agus rinn iad ceannairc a'm' aghaidh. Is aithne do'n damh a shealbhadair, agus do'n asail prasach a maighistir ; ach cha n-aithne do dh' Israel ; cha n-eil mo shluagh sa toirt fainear. Ah, cinneach peacach ! sluagh luchdaichte le aingidheach, sìol nan daoidh !" &c. (Isa. i. 2—4.) " O shluagh amaideach agus gun chéill? nach easan t' athair a cheannaich thu ? nach d'rinn e thu, agus nach dodhaingnich e thu?" (Deut. xxxii. 6.) An uair a chunnaic Triath na slàinte gu'n do chuir thu cùl ris-féin, gu'n d' fhàg thu e, agus gu'n robh thu a' sealg nithe diombuan saoghalta, leig e do ghòraich ris dut, agus ghairm e thu gu obair bu tarbhaich, ag ràdh, " C'arson a ta sibh a caith-eamh airgeid air ni nach aran ? agus bhur shaothair air ni nach sàsaich ; Eisdibh le deagh aire rium-sa, agus ithibh an ni a ta math, agus gabhadh 'ur n-anam toil-inntinn ann an cuilim shòghmhoir. Aomaibh 'ur chluas agus thigibh am ionnsaidh-sa ; éisdibh agus mairidh 'ur n-anam beò, agus ni mi ruibh co-cheangal sìorruidh, eadhon tròcair-ean cinnteach Dhaibhidh." (Isa. lv 2, 3.) Iarraibh an Tighearna, am feadh a ta e r'a fhaotainn ; gairmibh air, am feadh a ta e am fagus. Tréig-eadh an t-aingidh a shlighe, agus an duine eacorach a smuaintean agus pilleadh e ris an Tighearn, agus nochdaidh e tròcair dha ; agus ri ar Dia-ne, *oir bheir e mathanas* gu pailt. (Rann. 6. 7.)

Agus an uair nach éisdeadh tu, nach tug thu do'n Tighearn' aobhar gu gearan ort, agus coire do léir-sgrios fhàgail air do rag-mhuinealachd féin? "Biodh ioghnadh oirbh, O nèamhan mu'n ni so, agus biodh uabhas oirbh; deir an Tighearna! oir chuir mo shluaghsa dà olc an gniomh: thréig iad mise tobar nan uisgeachan beò, agus chladhaich iad a mach dhaibh-féin sluic, sluic eu-dionach nach cùm uisge." (Ier. ii. 12, 13.) Is minig a thug Criosd cuireadh saor dhut, ag ràdh. "An neach air am beil tart, thigeadh e; agus g b'e neach leis an àill gabhadh e uisge na beatha gu saor." (Tais. xxii. 17.) Ach an deigh gach tairgse, thug sibh aobhar do Chriosd an gearan so a dheanamh; "Gidheadh cha-n àill leibh teachd am ionnsaidhsa chum gu'm faigheadh sibh beatha," (Eoin. v. 40.) Thug e cuireadh dhut chum fleadh nan naomh ann an rìoghachd a ghràis: agus o nach robh toil agad d'i, ghabh thu mar leith-sgeul, nach ceadaicheadh t' fhearann, do spréidh, agus do ghnothaichean saoghalta dhut géill a thoirt d'a chuireadh, agus mar so, bhrosnaich thu e chum féirge, agus chuir e roimhe nach blais thu air a shuipeir gu bràth. (Luc. xiv. 15—25.) Cò nis' an coireach, cò ach thu féin? cò is priomh-aobhar do d' léir-sgrios ach do thoil cheannairceach féin? oir ròghnaich thu dol am mugha. Leig Criosd féin ris a' chùis gu h-iomlan. "Tha gliocas ag éigheach a muigh, anns na sràidibh, tha i a' cur a mach a gutha; ann an àitibh sònraichte a' cho-chruinneachaidh tha i ag éigheach, ann am fosgladh nan geata; *anns a' bhaile* tha i a' cur a mach a briathran, ag *ràdh.* Cia fhad, a dhaoine baoghalta, a ghràdh-

aicheas sibh baoghaltachd? agus a ghabhas luchd-fochaid tlachd 'nam fochaid, agus a bheir amadain fuath do dh' èolas? Pillibh ri m' achmhasan: feuch, dòirtidh mi mach mo spiorad dhuibh; ni mi aithnichte mo bhriathran dhuibh. A chionn gu'n do ghairm mi, agus gu'n do dhiùlt sibhse, gu'n do shìn mi mach mo làmh agus nach tug duine sam bith an aire: Ach gu'n do chuir sibh an neo-brìgh m' uile chomhairle, agus nach b' àill leibh a bheag do m'achmhasan: Ni mise mar an ceudna gàire ri'r sgrios-sa; ni mi fanaid 'nuair a thig bhur n-eagal; 'Nuair a thig bhur n-eagal mar fhàsachadh, agus a thig bhur léir-sgrios oirbh mar iomaghaoith; 'nuair a thig teinn agus cràdh cridhe oirbh. An sin gairmidh iad ormsa, ach cha fhreagair mi; iarraidh iad mi gu moch, ach cha-n fhaigh iad mi; A chionn gu'n d' fhuathaich iad eòlas, agus nach do ròghnaich iad eagal an Tighearna. Cha b' àill leo bheag do m' chomhairle, rinn iad tàir air m' achmhasan uile. Uime sin ithidh iad do thoradh an slighe féin agus lìonar iad le 'n innleachdaibh féin. Oir marbhaidh claonadh nan daoine baoghalta iad, agus sgriosaidh soirbheachadh nan amadan iad féin. Ach ge b'e dh' éisdeas riumsa, gabhaidh e còmhnaidh an tearuinteachd, agus bithidh e saor o eagal uilc." (Gnà. i. 20—33.) Mheas mi iomchuidh an teagasg so a chuir an céill duibh gu h-iomlan, do bhrìgh gu'n leig e ris làn-aobhar léir sgrios nan aingidh. Cha sgriosar iad do bhrìgh nach do teagaisg Dia iad, ach a chionn nach do ghabh iad fòghlum. Cha téid iad am mugha do bhrìgh *nach do ghairm* Dia iad, ach a chionn nach do

phill iad air iompaidh. Is i an toil féin fior aobhar an truaighe.

O na briathraibh a labhradh faodaidh sibh na nithe so leanas fhòghlum :—

1. O so chì sibh, nach toibheum agus aindiadhachd a mhàin Dia a choireachadh air son léir-sgrios dhaoine ; ach mar an ceudna, gur minàdurra an ni do na h-aingidh a' chasaid so a dheanamh an aghaidh an Cruthadair. Glaodhaidh iad gu gearanach, ag ràdh, nach tug Dia gràs daibh, gu'm beil a bhagradh borb, agus na leigeadh Dia gu'n sgriosar gach duine neo-iompaichte agus minaomha ; agus is cruaidh an gnothach leo gu'n smachdaichear peacadh diombuan le dioghaltas bith-bhuan ; agus is cainnt daibh ma théid iad am mugha nach faod iad a leasachadh : An uair is sìor-obair dhaibh a' bhi sgrios an anmannan, agus cha chùm iad làmhan o 'n cron féin air iompaidh Dhé no dhaoine. Saoilidh iad gur neoiochdmhor an ni do Dhia an sgrios, gidheadh, tha iad cho an-iochdmhor dhaibh féin, 's gu'n ruith iad gu dian do dh' ifrinn ; ge d' innis Dia dhaibh nach eil i ach ro ghoirid uatha, gidheadh, cha chuir iompaidh, gealladh, no bagradh stad orra. Chì sinn gur beag nach eil iad làn-mhillte : Tha 'm beatha neo-chùramach, feòlmhor, saoghalt', a' dearbhadh gu'm beil iad fo chumhachd an diabhoil ; tha fios againn ma thig bàs orra gun iompachadh nach faod an saoghal gu léir an teasairginn ; agus do thaobh neo-chinnticheadh am beatha, is aobhar eagail gach latha gu'n tuit iad ann an teine na dòrainn. Air an aobhar sin *tha sinn a'* guidheadh gu dùrachdach orra, truas *a ghabhail* r'an anmaibh, agus gun iad féin a

mhilleadh an uair a ta tròcair dlù dhaibh; ach cha 'n éisd iad ruinn. Tha sinn ag earalachadh orra am peacadh a thréigsinn, agus ruith a dh'ionnsaidh Chriosd gun dàil, agus rud-eigin truais a ghabhail dhiù féin: ach cha chuir iad tiom-chridhe no tròcair an gniomh. Gidheadh, saoilidh iad gur neo-iochdmhor an ni do Dhia an sgrios gu sìorruidh. Och a thruaghanan a ta peacachadh gu deònach, togarach! Cha n-e Dia a ta an-iochdmhor dhuibh, ach sibh-féin. Fhuair sibh fios gur éigin dibh pilleadh no losgadh gu sìorruidh; ach cha phill sibh. Fhuair sibh fios ma ghleidheas sibh peacadh, gu'n gléidh sibh mallachd Dhé leis; gidheadh, gleidhidh sibh e. Fhuair sibh fios nach eil slighe chum sonais ach slighe na naomhachd, gidheadh, cha bhi sibh naomha. Ciod eile b' àill leibh Dia a ràdh ruibh? ciod eile b' àill leibh e dheanamh r'a thròcair? Thairg e dhuibh i, agus dhiùlt sibh i. Tha sibh ann an doimhne peacaidh agus ann an cunnart dòrainn, agus shìn Dia a làmh thearmainn a mach dhuibh a gidheadh, dhiùlt sibh i. Ghlanadh e dhibh săl peacaidh, ach 's fearr leibh oirbh e. Is ionmhuinn leibh 'ur n-ana-miannaibh, craos, misg agus macnus, agus cha tréig sibh iad. Am b' àill leibh gu'n giùlanadh Dia do néimh sibh d'ur n-aindeoin? no am b' àill leibh gu'n togadh e sibh-féin agus 'ur peacadh do néimh le chéile? Is ni so cho do-dheanta ri iompachadh na gréine gu dorchadas. An saoil sibh gu'm fosglar na nèamhan fiorghlan, do'n anam neo-ghlan mhi-naomha! Cha-n fhosglar gu bràth, do ni neo-ghlan sam bith. (Tais. xxi. 27.) "*Ciod e comunn* an t-solais ris an dòrchadas, agus

ciod an réite a ta aig Criosd ri belial? (2 Cor. vi. 14, 15.) Ciod a nis a ni sibh? an glaodh sibh air tròcair o Dhia? C'arson? Ghlaodh Dia ruibh tròcair a dheanamh oirbh féin, ach cha d'rinn. Chì luchd-teagaisg cupan na h-amaideachd, deoch mhillidh cuirp agus anma ann an làimh misgear, glaodhaidh iad ris iochd a dheanamh air féin, agus gun an copan a chuir r'a bheul; ach cuiridh e r'a bheul e, oir is toigh leis e, agus òlaidh e ás e ged rachadh ifrinn sios leis; gun leith-sgeul sam bith ach nach faod e 'leaschadh. Ciod a dh' fhaodas neach a ràdh ri leithid sin do dhuine? teagaisgidh sinn do thruaghanaibh aindiadhaidh, neo-chùramach, agus saoghalta, Nach dean a leithid so do ghiùlan an gnothach, agus nach toir e chum nam flaitheas gu bràth iad. Nam biodh torc fiadhaich an tòir oirbh nach luathaicheadh sibh 'ur ceum? ach ged a' tha mallachd Dhé, agus an diabhol, agus ifrinn an tòir oirbh, cha ghluais sibh, ach cuiridh sibh mar cheist, "Ciod e aobhar na cabhaig?" Am beil an t'anam neo-bhàsmhor cho neo-luachmhor 'n'ur barail? O! deanaibh iochd oirbh féin! Ach cha toir iad fainear sinn, agus cha ghabh iad truas sam bith dhiù féin. Teagaisgidh sinn daibh gur searbh an crìoch; oir cò is urra còmhnaidh a ghabhail anns an teine shìorruidh? gidheadh, cha truagh leo iad-féin. Agus an abair na truaghannan mi-nàrach sin, gu'm beil Dia ni's tròcairich gu mòr, na gu'n sgrios e iad. An uair is iad-féin a tha gu dàna, an-iochdmhor, a' ruith a chum léir-sgrios. Ge do ruigeamaid iad *ceann-ruisgte*, agus ge do chuireamaid lompaidh *orr' air* ar glùinibh, cha-n urra sinn stad a' chuir orra;

ach do dh' ifrinn théid iad! ach cha chreid iad gur i is ceann-uighe dhaibh, gus an tuit iad innte! Ged a ghuidheas sinn orra air sgàth an Dé a chruthaich agus a ghleidh iad; air sgàth Chriosd a bhàsaich air an son; agus air sgàth an anmaibh bochda; truas a ghabhail diubh féin; gun dol ni's faid' air an t-slighe do dh' ifrinn; ach pilleadh ri Criosd, am feadh a ta 'làmhan sìnte mach; tòiseachadh air beatha nuadh, am feadh a ta dorus nan gràs fosgailte; agus tròcair a ghabhail, am feadh a ta tròcair r'a faotainn: ge do ghuidheas sinn so orra cha-n atharraich ar n-iompaidh iad. Ged a b' ionann leinn e 's am bàs, cha-n urrainn sinn a thoirt orra urrad agus smuainteachadh air an cunnart, agus ni's lugha gu mòr na sin pilleadh uaithe. Gidheadh, is furasd leo a ràdh, "Tha dùil againn gu'm bi Dia tròcaireach." Ach an do smuaintich sibh riamh gu'n dubhairt e. "Is sluagh gun tuigs' iad, uime sin cha ghabh an Tì a rinn iad truas diubh, agus cha nochd easan a dhealbh iad caoimhneas dhaibh." (Isa. xxvii. 11.) Mur sgeudaich neach eile sibh air dhuibh a bhi lomnochd, mur beathaich e sibh air dhuibh a bhi acrach: ma thilgeas e sibh ann am prìosan ma bhuaileas, agus ma chlaoidheas e sibh; nach abair sibh gur duine gun iochd e? Ach, ni sibh a mhìle urrad so oirbh féin. Tilgidh sibh uaibh 'ur n-anmaibh agus 'ur cuirp gu sìorruidh, ach cha ghearain sibh 'ur n-an-iochd féin gu bràth. Seadh, ach is éigin, (mar a shaoileas sibh) gur an-iochdmhor an Dia a dh' fhuirich ruibh gu tròcaireach gus a nis, ma smachdaicheas e sibh fadheireadh. Mur toir an Dia Naomha comas do *na truaghanaibh* tràilleil so saltairt le dìmeas air

fuil a Mhic, agus mar na h-Iudhaich, a bhi tilgeadh smugaid 'na aodann; a bhi deanamh tailceis air Spiorad nan gràs; fanaid air peacadh, agus magadh air naomhachd; a bhi deanamh tuilleadh dimeas air tròcair shlàinteil, na air salachar ana-miannaibh feòlmhor; agus an déigh so uile, mur teasairgear iad leis an tròcair a dhiùlt iad, agus nach b' àill leo, cha 'n abair iad ach an-tighearn gun iochd ri Dia féin. Ach is easan am breitheamh fìreanach a chothromaicheas gniomharran air meidh a cheartais neo-chlaon; ged nach cliùthaichear e ann an lathair cathair breitheanais nan truaghan tàireil sin.

Is aithne dhomh iomadh gearan sònraicht' a ni daoine neo-iompaicht' air an Tighearna, ach cha stad mi aig an àm so r'an àireamh. Nam biodh luchd-connspaid an t-saoghail, cho cùramach a seachnadh peacaidh agus léir-sgrios, 's a bha iad dìcheallach a rannsachadh aobhar na dòrainn, agus d' a cuir a leth Dhé, chuireadh iad an geur-chùis an gniomh air mhodh bu tarbhaiche dhaibh féin, agus dheanadh iad ni bu lugha do dh'eacoir air an Tighearna. An uair a tha duaichneachd cho gràineil ri peacadh annainn, dioghaltas an-trom an tòir air ar n-anmannan, agus ifrinn a' fosgladh gu h-uabhasach d'ar slugadh beò; shaoileadh neach gu'm bu cheist shoilleir, sho-fhreagraidh, Cò e an coireach? An e Dia, no 'n duine ceann-aobhar na dòrainn sin? Is luchd-breithe cho càirdeil dhaibh-féin cuid do dhaoine, 's gur usa leo gearan a dheanamh air mathas neo-chrìochnach fhoirfidh, na air an *anmaibh* droch-bheusach féin; is teòm iad air *aithris* air an ceud- shinnsireachd a thuirt ri Dia.

" Mheall an nathair mi agus dh'ith mi." Agus a bhean a fhuair mi uat féin, thug i dhomh, agus dh'ith mi." Mar so dh' fhàg Adhamh agus Eubh gu cealgach coire an ceannairc air Dia féin. Agus mar an ceudna ars' an sliochd neo-iompaichte, ri Dia, " Tha 'n t-eòlas a thug thu dhuinn neo-fhoghainteach a chum ar leas a thuigsinn; tha 'n toil a fhuair sinn uat neo-chomasach air sonas a ròghnachadh; tha na cuspairean leis an do chuartaich thu sinn, a' mealladh furachrais ar n-anma d' an ionnsaidh féin; agus tha 'm buaireadh d' an do cheadaich thu ionnsaidh a thoirt oirnn, a' toirt buaidh." Ann an aon fhacal, ge do chruthaich Dia an duine ann an inbh beagan is isle na inbh nan aingeal, gidheadh, cha toilich ni sam bith an t-aingidh is isle na làn-fhoirfeachd an Uile-chumhachdaich!

*Cun.* Ach cha-n urrainn dhuinn sinn-féin iompachadh; mur iompaich Dia sinn; cha-n urrainn duinn ni sam bith a dheanamh gun ghràs Dé: cha n-ann o'n tì leis an àill no bho'n tì a ruitheas, ach o Dhia a ni tròcair.

*Freag.* Tha dà ghnè thròcair aig Dia r'an nochdadh: tròcair an iompachaidh; agus tròcair an t-slànachaidh; agus cha toir e tròcair na slàinte ach a mhain do'n dream leis an àill i, agus a ruitheas d'a h-ionnsaidh; oir gheall e i dhaibh-san, agus dhaibh-san a mhàin. Ni tròcair an iompachaidh daoine ain-dheònach deònach; agus ged nach airidh 'ur toil agus 'ur dìcheall féin air gràs Dhé; gidheadh, tha 'ur diùltadh toileach a' toilltinn nach toirear dhuibh e. Is i bhur n an-toil féin 'ur neo-chomas, agus cha ghabh *i leith-sgeul 'ur* peacaidh, ach an-tromaichidh

si e. B' fhurasda dhuibh pilleadh na'm b' àill leibh; agus ma tha bhur toil cho thruaillidh, 's nach faod ni sam bith ach gràs foghainteach Dhé 'ur n-iompachadh, is mòid' ur n-aobhar an gràs so iarraidh, aontachadh leis, meadhonnan nan gràs a ghnàthachadh do réir 'ur comais, gun an dearmad agus gun chathachadh 'n-an aghaidh. Deanaibh an ni is fearr a tha 'n 'ur comas, agus an sin gearanaibh ma bios aobhar agaibh, gu'n do dhiùlt Dia a ghràs duibh.

*Cun.* Is coltach gu'm b' àill leat a ràdh fad na h-ùine so, gu'm beil saor-thoil aig an duine.

*Freag.* Gun dragh a chuir oirbh le connspaid dho-thuigsinn mu 'n t-saor-thoil; toilicheadh so sibh, gu'm beil saor-thoil agaibh, no comas na nithe sin is àill leibh a ròghnachadh, agus na nithe sin nach àill a dhiùltadh. Mothaichidh gach duine an comas so ann féin. Ach gu truagh! o anabharr ar neo-chùram 's tric leinn gu'n gabh sinn ar leas an riochd ar n-aimhleis, agus gur mi-thaitneach leinn e; gu'n diùlt sinn e; agus gu'n gabh sinn ar n-aimhleas an riochd ar leas; gu'n taitinn e ruinn, agus gu'n ròghnaich sinn e. A nise nach feumach an neo-chùram so air smachd-achadh Dhé d' ar mosgladh; agus ma dhiùltas sinn mosgladh gu bràth, nach do thoill sinn gu'm buanaich an smachd gu sìorruidh? Abraibh gu'm beil nàmhaid mi-rùnach agaibh, a bheir ionnsaidh mhillteach oirbh gach uair a thachras sibh air, agus a mharbhas 'ur clann! an gabh sibh a' chainnt so uaithe mar leith-sgeul, Cha robh saor-thoil agam, is e so mo nàdur; cha-n fhaod mi math a ròghnachadh mur toir Dia gràs domh?" *An gabh* sibh leithsgeul o sheirbhiseach a ghoideas

'ur maoin shaoghalta? An cùm an leith-sgeul so murtairean agus meirleich o'n chroich? Mur cùm, an saoil sibh gu'n saor e sibhs' o dhioghaltas an Uile-chumhachdaich air an d'rinn sibh sìor cheannairc ro dàna?

2. O so mar an ceudna thugaibh fainear na trì nithe sin.—(1.) Cia innleachdach am buaireadair an diabhol.—(2.) Cia cealgach an ni am peacadh.—(3) Cia amaideach an creatuir an duine truaillte. Is innleachdach am buaireadair an diabhol da rìreadh, cuiridh e iompaidh air mòran triall chum an teine shìorruidh gu deònach, an aghaidh gach earail agus comhairl' a gheibh iad d'an cumail uaithe. Is ni mealltach am peacadh gu deimhin, cuiridh e drùidheachd air na mìltean chum sonas sìorruidh a chuir an geall neo-ni! Is amaideach an creatair an duine gu dearbh, o'm meallar beatha bhith-bhuan le fhios, air son ni ro shuarrach; seadh, agus le nàmhaid air am beil e làn-eolach. Shaoileadh tu gu'm bu ni do-dheante le duine glic sam bith e-féin a thilg-eil an geall beagain air iompaidh an namhaid ann an teine, no'n uisge, no'n ann an sloc ghuail chum a sgrios: gidheadh, tha daoine so-aomaidh le iompaidh an diabhoil chum iad-féin a thilgeil an ifrinn. Nam biodh 'ur saoghal 'n'ur làmhaibh féin; 's gu'm faodadh sibh a bhi beò gus am milleadh sibh sibh-féin; cia fhad a mhaireadh sibh air thalamh? ach ged a tha 'ur beatha bhith-bhuan 'n'ur làmhaibh féin air chŏr 's nach millear sibh gu sìorruidh mar am mill sibh féin sibh; gidheadh, cia tearc iad a chumas an làmhan o'n léir-*sgrios féin?* Mo thruaighe! cia innleachd-

ach an diabhol, cia truallaidh an duine, agus cia mealltach drùidheachd a' pheacaidh?

3. Tuigibh uaithe so mar an ceudna, nach mòr an t-aobhar iongantais ma bhacas daoine aingidh, daoine eile o thriall air an t-slighe do nèamh; mas àill leo cho liugha neach a bhi neo-iompaichte 's as urr iad; na bu mhath leo mòran a tharruinn chum peacaidh agus an glasadh ann! Am faod sibh dùil a bhi agaibh gu'n dean iad iochd air daoine eil 'nuair nach dean iad iochd orra féin? An saoil sibh gu'n sòr iad léir-sgrios dhaoin' eile, 'nuair nach sòr iad an léir-sgrios féin? Cha mheasa do dhaoin' eil' iad na dhaibh féin.

4. Fa-dheòigh, foghlumaibh uaithe so, gur e àrd-nàmhaid an duine neo-iompaichte e-féin; gur e'n dioghaltas is mò a nithear air anns an t-saoghal so fhàgail dha féin; gur i mòr-obair gràs Dhé a theasairginn uaithe féin; gur còir d'a ghearan, agus d'a àrd chasaid a bhi air féin, do bhrìgh nach eil obair is deacaire aige na cuir 'na aghaidh féin; no nàmhaid is mò aige na chridhe ana-miannach agus a thoil aingidh, ri ùrnaigh a dheanamh 'nan aghaidh gu dùrachdach, agus ri gleachd spàirneil a chumail riù gach latha. Tuigibh na'm b' àill leibh math a dheanamh air daoine eile, agus an cuideachadh a chum nèimh, gur e cruaidh-chas is mò a th' agaibh anns an obair so an saoradh uatha féin, o dhoille inntinn, o'n toil thruaillidh, o n-ana-miannaibh do-theagaisg, o'm buaireas bras agus mi-riaghailteach. Dh' ainmich mi na nithe so chum bhur teagasg, agus fàgaidh mi agaibh iad gu smuainteach orra.

*A nis'* a dhaoine, rannsaich sinn a mach na

ciontaich mhòra sin, luchd-millidh an anma eadhon, daoine féin, agus an toil; agus ciod a nis a nithear riu, ach breth a thoirt orra do réir an dearbhaidh a tha agaibh air am mi-rùn millteach; agus earalachadh orra an aingidheachd dhòrainneach so aideachadh ann an làthair an Tighearna, iad-féin irioslachadh air a son, agus gun a cuir an gniomh tuilleadh gu bràth. Ris na trì cinn shònraichte sin cuirich mi beagan eile.—(1.) Chum iompaidh a chuir oirbh.—(2.) D' ur n-irioslachadh.—(3.) D' ur n-ath-leasachadh, mas ion domh dùil a bhi agam gur urrainn mi sin a dheanamh.

1. Is aithne dhuinn urrad do nàdur ro ghràsmhor an Tighearn' a tha toileach math a dheanamh agus tròcair a nochdadh; 's nach eil aobhar againn umbail a chuir gur e aobhar ciontach ar dorainn, no a ràdh gu'm beil e an-iochdmhor. Oir is e ùghdar gach mathais, agus Dia tearmainn nan uile: cumaidh e suas iad le uile-chumhachd, riaghlaidh se iad le gliocas gun mhearachd, agus altrumaidh se iad le mathas nach traogh: Tha e ceart 'na uile shlighibh, agus naomha 'na uile ghniomharraibh, agus uime sin cha n-e ùghdar ar peacannan, oir, "Tha e math mar an ceudna do na h-uile; agus tha a chaomh-thròcair os-ceann uil' oibribh." Sal. cxlv. 9, 15—17.

Ach is ni soilleir gu'm beil inntinn an duine dorch, a thoil crosta, agus ana-miannaibh a' tilgeil a shonais bun os-ceann; tha e ri obair a léir-sgrios féin, le amaideachd agus le truailleachd. Na'm faiceadh sibh uan marbh air an t-slighe, cò dhiù a choiricheadh sibh air a shon a' chaora no'n *sionnach nam biodh* iad le chéile na'n seasamh dlù

dha? Ma chí sibh taigh briste agus an teaghlach air am mort, an luaithe a shaoileadh sibh gur e 'n Rìgh no am breitheamh glic agus cothromach aig nach robh feum air am maoin a chuir ás daibh, no 'm meirleach ladorna? Air an aobhar sin arsa Seumas, i. 13—15. "Na abradh neach sam bith an uair a bhuairear e, tha mi air mo bhuaireadh le Dia; oir cha chomasach Dia a bhuaireadh le olc, ni mò a bhuaireas e neach sam bith. Ach tha gach duine air a bhuaireadh, 'nuair a thairngear, agus a thàlaidhear e le 'ana-mhiann féin. An sin air bhi do'n ana-miann torrach, beiridh e peacadh: agus air do'n pheacadh a bhi air a chrìochnachadh, beiridh e bàs." Chì sibh an so gur e am peacadh gineil 'ur n-ana-miannaibh féin, agus nach còir ainmeachadh air Dia; agus gur e am bàs iarmad 'ur peacaidh féin, agus an toradh sin a thilgeas e dhuibh air dha bhi abaich. Mar a tha nimh anns an damhanallaidh, tha ionmhas an uilc annaibh féin, o'n ginear 'ur léir-sgrios; agus o'n sniomhar lìontaibh 'ur dòrainn. Is ni soilleir gur e bhur nàdur féin fìor-aobha: 'ur truaighe.

2. Is ni soilleir gur sibh féin luchd-sgriosaidh 'ur n-anmaibh, o'n tha sibh cho ullamh gu gabhail ris gach gnè bhuairidh, ach beag, a thairgear dhuibh. Is gann a ta 'n diabhol cho ullamh d' ur brosnachadh a chum uilc 'sa tha sibh-féin a thoirt éisdeachd dha, agus a dheanamh mar is àill leis. Ma bhuaireas e sibh gu barailean seacharanach, géillidh sibh. Ma bhacas e dhibh deagh rùn, tha so so-dheante. Na'm fuaraicheadh e bhur *deagh* thograibh, cha n-e sin is do-dheante. *Na'm b'* àill leis 'ur n ana-miannaibh gràineil fhad-

adh, tha iad so-bheothachaidh. Na'm b' àill leis 'ur brosnachadh gu smuain, gniomh, no giùlan dochbarach tha sibh iasgaidh, cha-n fheum sibh bhur n-earalachadh g' an ionnsaidh. Cha rannsaich sibh a shanus aimhleasach, cha chuir sibh cùl ris mar a chuireas e an céill e; agus cha mhùch sibh srad an uilc a shéideas an diabhol annaibh: ach aomaidh sibh leis, bheir sibh coinneamh dha an leth na slighe, gabhaidh sibh a chomhairle, agus brosnaichidh sibh e d' ur buaireadh. Is furasda iasg cho chìocrach ruibh a ghlacadh; iasg a ruitheas ag iarraidh lòin, agus a ghlacas an dubhan lòm mur tachair biadh is fearr air.

3. Is ni soilleir gu'mbeil bhur léir-sgrios uaibh féin, o 'n a chuireas sibh an aghaidh gach ni agus neach a chuidicheas leibh, a theasairgeas sibh, a ni math dhuibh, no 'bhacas 'ur dòrainn. Chuidicheadh Dia leibh, theasairgeadh e sibh le fhacal, ach cuiridh sibh 'na aghaidh, oir is ro theann leibh iarrtas. Naomhaicheadh e sibh le a Spiorad, ach cuiridh sibh 'na aghaidh, agus mùchaidh sibh a chomhairle. Ma bheir neach sam bith achmhasan dhuibh air son peacaidh, bheir sibh anacainnt da; agus na'm b' àill leis 'ur n-iompachadh gu beatha naomh' agus fios 'ur cunnairt a thoirt duibh, bheir sibh ro bheag buidheachais da, ag ràdh, "Gabhsa cùram do d' leas féin oir cha fhreagair thu air ar son-ne." No air a' chuid is lugha, cuiridh sibh uaibh e le beag taing, agus cha phill sibh air iompaidh. Ge do bheireadh luchd-teagaisg fòghlum diomhair mar chuideachadh, cha tig sibh d' an ionnsaidh; *cha mhothaich ur* n-anmaunan dìblidh feum aca

féin air cuideachadh. Na'n ceasnaicheadh iad sibh, tha sibh ro shean r'ar ceasnachadh, ged nach eil sibh ro shean a chum a bhi aineolach agus mi-naomha. Ge b' e ni is urr' iad a ràdh ruibh chum 'ur leas, tha sibh cho fhéin-spéiseil, agus ghlic 'n 'ur beachd féin; seadh, ann an doimhne bhur 'n-aineòlais 's nach toir sibh feart air aon ni nach còrd ri bhur barailibh mearachdach, ach cuiridh sibh an aghaidh 'ur luchd-teagaisg, mar gu'm bu ghlice sibh-féin na iad; cuiridh sibh an aghaidh gach ni is urr' iad a ràdh ruibh, le bhur n-aineolas, 'ur ragmhuinealachd, 'ur connspaid amaideach, 'ur leithsgeulaibh fanna, agus 'ur diùltadh mi-reusonta; agus cha ghabh sibh gu fàillteach ri math sam bith a thairgear dhuibh.

4. Osbarr is ni shoilleir gur luchd-féin-sgrios sibh; oir tharruinn sibh féin aobhar 'ur lèir-sgrios, seadh, o'n Dia uile-bheannaichte. Cha chòrd innleachd a ghliocais ruibh. Cha chòrd a cheartas ruibh, ach measaidh sibh e mar an-iochd. Cha chòrd a naomhachd ruibh, ach tha sibh ullamh gu smuainteachadh gur coltach ruibh féin e, agus gu'm beil e cho suarrach mu pheacadh ruibh féin. (Salm l. 21.) Cha chòrd fhìrinn ruibh, ach saoilidh sibh gur breugach a bhagradh. Ged a shaoileadh neach gu'm beil meas urramach agaibh air a mhathas, gidheadh, mi-ghnàthaichidh sibh e a neartachadh 'ur peacaidh, a thaobh gu'm beil Dia tròcaireach, agus saibhir an gràs.

5. Seadh, bheir sibh léirsgrios o'n Fhearshaoraidh bheannaichte, agus bàs sìorruidh o Thriath na beatha. Cha n-eil aobhar misnich is mò *agaibh, na* gu'n do bhàsaich Criosd air 'ur son; *mar gun* rachadh cunnart bàis sìorruidh seachad,

agus air an aobhar sin gur tearainte dhuibh peacachadh le dànadas: mar gu'm bu tràill Criosd do 'n diabhol, agus d' ar peacaibhs', agus mar gu'm b' éigin da feitheamh oirbh am feadh a bheir sibh obair dha; agus do bhrìgh gur e léigh an anma, agus gu'm beil comas aige an dream sin uil' a theasairginn gu h-iomlan a thig a dh'ionnsaidh Dhé trìd-san, saoilidh sibh gur éigin da 'cheadachadh dhuibh a chuideachadh a dhiùltadh; gur éigin da a chungaidh-leighis a mhi-bhuileachadh oirbh; agus saoilidh sibh gur éigin da bhur teasairginn ged nach tig sibh da ionnsaidh; mar so, 'si 'n earbsa dhàna 'ni sibh á bàs Chriosd is aobhar do chuid mhòir d' ur peacannan.

Cha smuaintich sibh gu'n tàinig Criosd, a shaoradh a shluaigh o' m peacaibh, agus d' an naomhachadh mar shluagh sònraichte dha féin; agus g' an co-dhaingneachadh ann an naomhachd a réir iomhaigh an Athair nèamhaidh, agus an ceannaird. Mat. i. 21. Tit. ii. 14. 3 Pead. i. 15, 16.

6. Mar an ceudna, bheirsibh 'ur dòrainn féin bho fhreasdal agus bho oibribh Dhé. An uair a smuainticheas sibh air eòlas agus òrduidhean sìorruidh Dhé, is ann d' ar cruadhachadh féin ann am peacadh, no a' lionadh 'ur n-anma le smuaintibh connspaideach, mar gu'm bu chòir do dh'òrduidhean Dé obair aithreachais agus giùlan naomh' a bhuileachadh oirbh, no, mar gu'm b' e aobhar 'ur peacaidh, agus 'ur leir-sgrios. Ma smachdaicheas e sibh is àrd 'ur gearan; ma shoirbhicheas e leibh, is mòid' a dhi-chùimbnicheas sibh e agus a bheatha tha chum teachd. Ma shoirbhicheas na h-aingidh 'n 'ur làthair their sibh gur co

mhath bhi aingidh agus diadhaidh. Agus mar so bheir sibh 'ur bàs sìorruidh féin o gach ni.

7. Agus bheir sibh an léir-sgrios ceudna bho uile thiodhlaicean agus thròcairean bhur Dé. Thug e dhuibh iad mar chomhar' a ghràidh, chum ùmhlachd a thoirt d'a féin, ach gnàthaichidh sibh iad an aghaidh iarrtais a chum 'ur n-ana-miannaibh feòlmhor féin a shàsachadh. Ithidh agus òlaidh sibh chum 'ur n-acras agus 'ur n-iotadh a chasg, ach cha n-ann a chum glòir Dhé agus g'ar deanamh treun 'na obair. Mi-ghnàthaichidh sibh 'ur n-éideadh chum mòrcuis proise. Tairngidh' ur saibhreas 'ur n-anmannan o nèamh. Séididh 'ur n-urram agus 'ur deagh-chliù suas sibh le uaill. Ni an neart agus an t-slàint' a mhealas sibh, neo-chùramach dearmadach sibh mu'r crìch dheireannaich. Seadh, mi-ghnàthaichidh sibh tròcair dhaoine eile, chum 'ur dochann féin. Ma chì sibh an urram agus am mòr-luach, brosnaichidh so bhur fàrmad. Ma chì sibh an saibhreas, tha sibh ullamh a chum a shanntachadh. Ma dhearcas sibh air maise, mosglaidh so bhur miann neo-gheamnaidh. Agus is math an ni mur mi-còrd sealladh do 'n diadhachd féin ruibh.

8. Iompaichidh sibh gu peacadh na deagh thiodhlacan sin a bhuilich Dia oirbh, agus meadhonnan nan gràs a dheasaidh e d'a eaglais. Ma tha ceudfadh no pàirtean agaibh n'is luachmhoire na th' aig daoin' eile, fàsaidh sibh ullach féin-spéiseil: mur eil agaibh ach tiodhlacan coitcheann, measaidh sibh iad mar ghràsan sònraichte. Measaidh sibh éisdeachd 'ur dleasanais mar dheagh obair a ghabhas 'ur leith-sgeul, ged nach cuir sibh 'ur dleasanas an gniomh. Iompaichear 'ur n-ùrnaigh

gu peacadh, do bhrìgh gu'n toir sibh spéis do dh' euceart 'n 'ur cridheachan" (Sal. lxvi. 18.) Agus do bhrìgh nach "tréig sibh eacoir" an uair a ghairmeas sibh air ainm an Tighearna, (2 Tim. ii. 22.) Tha bhur n-ùrnaigh na gràineilachd do-bhrìgh gu 'n tiondadh sibh 'ur cluas o éisdeachd an lagha, (Gnà. xxviii. 9.) Agus a chionn gur deise leibh "iobairt nan amadan" a thoirt do Dhia, na éisdeachd agus géill a thoirt d'a fhacal. (Ecles. v. 1.) Cha cheasnaich sibh sibh-féin, roimh ghabbail Suipier an Tighearna, ach do bhrìgh nach dean sibh aithn' air corp an Tighearna, ithidh agus òlaidh sibh breitheanas duibh féin. 1 Cor. xi. 28, 29.

9. Seadh, ni sibh fàth peacaidh agus léir sgrios do 'n dream ris am bi bhur coluadar, agus d' an gniomharraibh, mabhioseagal Dé orra is beag oirbh iad. Ma bhios iad aindiadhaidh leanaidh sibh an ceuman. Ma tha na h-aingidh lionmhor, saoilidh sibh gur tearuinte dhuibh an leantainn le dànadas. Ma tha daoine diadhaidh tearc is mòid a ni sibh do dhimeas orra le dànadas. Ma ghluaiseas iad gu h-iomchuidh saoilidh sibh gu'm beil iad ro-fhaiceallach tearuinte; ma thuiteas aon dhiù ann am mearachd sònraichte, tuitidh sibh air a mhùin, agus pillidh sibh o naomhachd do bhrìgh gu'm beil daoine eile neo-iomlan an naomhachd: mar gu'm bu bharantas laghail dhuibh sibh-féin a chuir ás a mhuineal a chionn gun do chuir daoine neo-fhaiceallach iad féin as na h-altaibh. Ma leigeas am fuar-chràbhach ris e-féin, is cainnt duibh gur ionann daibh uile, agus measaidh sibh gu'm beil *sibh-féin cho* ionraic ris an dream is fearr dhiù.

Ma gheibh an duine cràbhach an tuisleadh is lugha, ma ghearras e mheur, bheir so misneach dhuibh 'ur sgòrnannan féin a ghearradh. Ma labhras luchd-teagaisg ruibh gu soilleir saor, their sibh gu'n do throd iad ruibh. Ma labhras iad ruibh gu macanta ciùin, no gu fuar-chainnteach, an dara cuid caidlidh sibh, no cha mhò a dhrùigheas an teagasg oirbh, na air an stòl air an dean sibh suidhe. Ma shnàigeas mearachd do 'n eaglais, sluigidh sibh e gu cìocrach, agus dìtidh cuid eil' an teagasg criosdail air son an iomraill sin, ged a tha 'n soisgeul gu h-iomlan 'na aghaidh. Agus na'm b' àill le luchd-teagasg 'ur tarruinn o mhearachd sean sam bith aig nach eil mar bharantas ach gu'n do fhreumhaich e fad iomadh linn ann an cleachdadh dhaoine, tha sibh cho diomach an uair a chomhairlicheas iad duibh a leasachadh agus cùl a chuir ris, 's ge do bhiodh 'ur n-anmaibh agus 'ur sonas an earbsa ris, agus leanaidh sibh gu teann ri seann mhearachd, an uair is àrd a chluinnear 'ur glaodh gearanach an aghaidh mearachd ùr. Is tearc connspaid a thàrlas am measg luchd-teagaisg an t-soisgeil, nach tarruinn sibh 'ur bàs féin uaithe. Cha toir sibh éisdeachd, no géill, do theagasg fìor-ghlan an fhir nach co-shìn ruibh ann am barailibh. Tha neach nach éisd ri fear-teagaisg do bhrìgh gu'n leugh e a shearmoin, agus neach eile nach éisd ris do bhrìgh nach leugh e i. Tha neach nach éisd ri fear-teagaisg a chionn gu 'n abair e ùrnaigh an Tighearna ; agus neach eile nach éisd ris do bhrìgh nach abair e i. Tha neach nach éisd ris an dream a ghabhas leis an easbuigeachd, agus neach eile nach éisd ris an dream nach gabh.

Mar so b' fhurasd a nochdadh dhuibh ann an iomadh càs eile, gun tarruinn sibh léir-sgrios o gach ni a thig dlù dhuibh ; is ni ro shoilleir gur luchd-féin-sgrios daoine aindiadhaidh, agus gu'm beil an dòrainn uatba féin.

A nis' air smuainteachadh dhuibh air na nithibh sin a chuala sibh agus air 'ur slighe féin, shaoilinn gu'm bu chòir dhuibh a chuimhneachadh ciod a rinn sibh, nàire 'ghabhail deth, agus a bhi làn-iriosal an uair a bheir sibh fainear e. Agus mur dean sibh so, dearcaibh air na fìrinnibh so a leanas :—

1. Is peacadh am féin-sgrios, a tha 'n aghaidh an tograidh is neart-mhoir' a tha 'n 'ur nàdur, eadhon, togradh an fhéin-thearmainn. Tha spéis nàdurra aig gach bith mothachail da leas, da shonas, agus da fhoirfeachd féin ; agus an ròghnaich sibhs 'ur léir-sgrios? An uair a sparrar oirbh 'ur nàbaidh a ghràdhachadh mar sibh-féin : tha so a' roi-chiallachadh gur dual duibh sibh-féin a ghràdhachadh. Ach mur grádhaich sibh 'ur nàbaidh, ach mar a ghràdh-aicheas sibh sibh-féin, is coltach nach b' olc leibh ged rachadh an sluagh gu léir am mugha.

2. Cia mòr a ta sibh an aghaidh 'ur rùin agus 'ur tograidh féin ! Tha fios agam nach miann leibh 'ur léir-sgrios féin, seadh, an uair a bhios sibh 'g a thoilltinn ; saoilidh sibh nach eil sibh ach a' deanamh math dhuibh féin, le bhi sàsachadh 'ur n-ana-miannaibh feòlmhor. A nise mo thruaigh ! cha n-eil so ach mar dheoch do 'n uisg' fhuar ann an an-teas fiabhrais. Na m b' àill leibh sòlas, *saibhreas*, agus urram, iarraibh iad anns an

àit' anns am beil iad r'a faotainn, agus na bithibh 'g an sealg air an t-slighe chum ifrinn.

3. Nach truagh gu'n deanadh sibh an ni sin oirbh féin, nach urrainn aon neach eil air thalamh, no ann an ifrinn a dheanamh oirbh! Ge do chruinnicheadh gach duine air thalamh, agus deamhan an ifrinn, a thoirt ionnsaidh oirbh, cha-n fhaod iad 'ur milleadh no a thoirt oirbh peacachadh mar aontaich sibh leo. Agus an dean sibh an ni sin oirbh féin, nach fhaod duine no deamhnaibh a dheanamh? Is beag oirbh an droch-spiorad, a chionn gur e bhur nàmhaid a dhealbhas bhur dòrainn e. Agus am bi sibh ni's measa na'n diabhol dhuibh-féin? Is e so bhur cŏr cunnartach na'n tuigeadh sibh e; an uair a ruitheas sibh o dhiadhachd gu peacadh, agus a dhiùltas sibh pilleadh air iaratas Dhé, ni sibh tuilleadh coire d'ur n-anmaibh féin na's urrainn duine no deamhan a dheanamh. Agus ged a chuireadh sibh 'ur geurchùis gu léir an gniomh a dhealbh an aimhleis is mò dhuibh-féin, cha-n fhaodadh sibh dòrainn a dhealbh' a bheireadh bàrr oirre so.

4. Tha sibh mi-dhìleas anns a' ghnothach a dh'earb Dia ruibh. Dh'earb e mòran d' ur sonas ruibh-féin, agus am meall sibh e 'na earbsa? Sparr e oirbh 'ur cridhe a choimhid le 'r n-uile dhìcheall; agus an e so coimhid a ni sibh air? Gnà. ii. 23.

5. Thoirmisg sibh do gach aon neach eile truas a ghabhail dìbh, an uair nach gabh sibh truas dibh-féin: ma ghlaodhas sibh, ag iarradh *tròcair* o Dhia an latha 'ur n-àmhghair; cò ris an *ion duibh* dùil a bhi agaibh, ach gu 'n iomain e

uaidhe sibh, ag ràdh " Cha ghabhadh sibh truas dibh-féin : agus cò tharruinn an léir-sgrios so oirbh ach 'ur toile aingidh féin ?" Agus ma chì 'ur bràithrean sibh ann an dòrainn shìorruidh, an truagh leo sibh, agus gur sibh-féin 'ur luchd-millidh agus nach gabhadh sibh comhairle ?

6. Is aobhar sìor-chlaoidh d'ur n-anmaibh ann an ifrinn, a bhi smuainteachadh gu'n d'iomain sibh sibh-féin gu deònach a chum ionad na dòrainn sin. O ! nach cràdh-cridhe leibh gu bràth a bhi a' cuimhneachadh gur e so 'ur deanadas féin ? Gu'n d' fhuair sibh fios an léir-sgrios so roi-làimh, a rithist agus a rithist, ach nach do sheachainn sibh e: gu'n do pheacaich sibh gu deònach agus gu'n do thiondaidh sibh air falbh o Dhia: gu'n robh ùin' agus aimsir agaibh, mar a bh' aig daoin' eile, ach gu'n do mi-ghnàthaich sibh iad: Bha luchd-teagaisg agaibh, mar a bh' aig muinntir eile, ach dhiùlt sibh an teagasg: bha easeamplair-ean naomh' agaibh, ach cha do ghluais sibh d'an réir ; thairgeadh dhuibh Criosd, gràs agus glòir, mar a thairgeadh do chàch, ach thug sibh tuilleadh spéis d'ar n-ana-miannaibh feòlmhor, na thug sibh dhaibh ! Chuireadh luach 'n-ur làmhaibh, ach cha robh cridhe annaibh ga bhuileachadh. (Gnà. xvii. 17.) Nach sìor chlaoidh d'ar n-anmaibh smuainteachadh air an amaideachd so ? O ! nach eil 'ur sùilean fosgailt, a dh' fhaicinn gu'n d' rinn sibh eacoir air ur n-anmaibh gu deòn-ach ! O nach do thuig sibh ni's fearr briatharan Dé ! " Eisibh ri teagasg, agus bithibh glic, agus na diùltaibh e. Is beannaicht' an duine a dh' éisdeas rium, a' deanamh faire aig mo gheataibh gach là, a' feitheamh aig ursannaibh mo dhorsa.

Oir esan a gheibh mise gheibh e beatha, agus gheibh e deagh-ghean o'n Tighearna. Ach esan a pheacaicheas a'm' aghaidh-sa ni e cron d'a anam féin: iadsan uile a dh' fhuathaicheas mi, gràdhaichidh iad am bàs." Gnà. viii. 33—36.

Air teachd dhomh a nis' a chum co'-dhùnadh na h-oibreach so, is duilich le m' anam dealachadh ruibh, air eagal an déigh mo shaothair, gu'm meall ur n-ana-miannan feòlmhor sibh, gu'n cuir, agus gu'n gleidh an diabhol agus an saoghal sibh, ann an ifrinn. O ro-mheud mo chùram d' ur n-anmaibh, is eagal leam so, mar is aithne dhomh gu'm beil sibh so-lùbaidh gu h-aimhleas: gidheadh faodaidh mi a ràdh leis an fhàidh Ieremiah. "Latha na h-iarguin cha d'iarr mi." (xvii. 16.) Cha do mhiannaich mi le Seumas agus le Eoin gu'n tigeadh teine o nèimh a sgrios na h-aiteam sin a dhiult gabhail ri Iosa Criosd. (Luc. ix. 54.) Ach shaothraich mi fad na h-ùine so a ghabhail roi' an teine shìorruidh sin: agus is dùilich leam gu'n robh feum agaibh air mo shaothair! Is truagh nach robh sibh cho neo-fheumach air mo shaothairs' ann am barail Dhé, 'sa bha sibh 'n ur barailibh féin! A chàirdean caomha! is cò duilich leam gu'n laidheadh sibh ann an dòrainn an teine shìorruidh, agus gu'n dùnar dorus nan neamhan oirbh gu bràth, a's mas urra mi gabhail roimhe, gun cuir mi a cheist so oirbh aon uair eile, "Ciod a nis' a ta 'n ur n-aire? Am pill no 'm bàsaich sibh?" Amhairceam oirbh mar dh' amhairceas léigh air dhuine euslan ann an tuinneas *cunnartach*, ag ràdh, Ged a tha thu ann an gàbh-*adh cho* mòr na'n gabhadh tu a' chungaidh-*leighis so*, agus na'n diùltadh tu na nithe millteach

ud, chuirinn m' anam ann an àite t' anma, ach mur gabh thu mo chomhairl, is duine marbh thu. Ciod e 'ur barail air a leithid so do dhuine, mur faod a léigh no 'chàirdean gu léir, iompaidh a chuir air aon chungaidh-leighis 'ghabhail d'a theasairginn féin, no beagan do nithibh nimheil millteach a sheachnadh ? 'S e so 'ur cŏr-sa. Ach cia mòr air bith an cunnart anns am beil sibh air son 'ur peacaidh, pillibh a nise ri Criosd, agus mairidh 'ur n-anmannan beò gu sona. Cuiribh uaibh am peacadh bàsmhor le aithreachas, agus na pillibh tuilleadh ris ach ri leas 'ur n-anmannan, agus bithidh sibh gu math. Ach na'm b' ann a mhàin ri'r cuirp a bhiodh ar gnothach-ne, bhiodh rud-eigin do bharail againn ciod a dheanamaid ruibh. Ged nach aontaicheadh sibh, chumamaid no cheanglamaid sibh, agus dhoirteamaid an ioc-shlainte sìos 'n 'ur sluganaibh agus chumamaid nithe dochannach uaibh. Ach cha bhuinear ri'r n-anmaibh air an dòigh so; cha-n fhaod sinn 'ur n-iompachadh an aghaidh 'ur toile. Cha ghiùlainear luchd-cuthaich gu nèamh fo chuibhreach. Faodar 'ur milleadh an aghaidh 'ur toile, oir pheacaich sibh le 'r tòil, ach cha-n fhaodar 'ur teasairginn an aghaidh 'ur toile. B' iomchuidh leis an Dia uile-ghlic, cuid mhòr do shonas agus do léir-sgrios dhaoine a chur fo roghainn an toile féin: chum 's nach téid neach sam bith do néimh, ach an neach a ròghnaich an t-slighe g'a ionnsaidh, agus nach téid neach sam bith do dh' ifrinn, ach neach d' an éigin a radh, "fhuair mi mo roghainn, thug mo thoil féin an so mi." Na'm faodainn a thoirt oirbh a bhi làn-*toileach* le rùn socrach anma, bhiodh an *obair tuilleadh* 's leth-dheante. Ach mothruaighe!

an éigin duinne ar càirdean a chall, agus dhaibhsan an Dia, an sonas, agus an anma a chall, as eugmhais so? Ach nior leigeadh Dia? Is mòr an t-iongantas leam, gu'm beil daoine cho an-iochdmhor, agus cho beag mothachaidh anns na gnothaichibh is mò, an uair ata iad cho deaghmhèineach suairc agus còmpant' anns na gnothaichibh is lugha. Air leam gu'm beil gach coimhearsnach a ta agam cho sheirceil domh, 's na'n iarrainn costa reusonta dhomh féin o gach neach fa leth dhiù gu'n deònaicheadh iad e; gidheadh an uair a thig mi dh' iarraidh orra an gnothach is fearr air bith a dheanamh dhaibh féin, tha mòran dhiù nach toir dhomh ach éisdeachd fhoighidneach. Cha-n fhios domh an saoil no nach saoil an sluagh gu'm beil fearteagaisg a' labhairt a rìreadh o 'n chùbaid do réir eòlais: gidheadh, shaoilinn gur tearc coimhearsnach a ta agam, na'n suidhinn leis gu caidreach, ag innse dha ciod a chunnaic, no ciod a rinn mi, no ciod is aithne dhomh anns an t-saoghal, nach creideadh agus nach tugadh fainear mo bhriathran: ach an uair a dhearbhas mi dhaibh o fhacal an Dé nach breugaichear, ciod a chì iad féin anns an t-saoghal a ta ri teachd, taisbeanaidh iad le 'n giùlan, an dara cuid nach creid, no nach toir iad fainear mo theagasg. Ma thàchras mi air neach sam bith dhiù air an t-slighe, agus ma dh' innseas mi dha sud sloc guail, no so beò-ghaineamh, no sin luchdreubainn ann an ionad uaigneach a' feitheamh ort; is furasda dhomh iompaidh a chuir air dol taobh eile. Ach an uair dh' innseas mi dhaibh gu'm beil an diabhol ri fa-fheitheamh chum an

léir-sgrios, gu'm beil am peacadh millteach dhaibh, agus nach ni faoin a bhi sùgradh ri ifrinn, triallaidh iad air an aghaidh mar nach cluinneadh iad facal. Gu fior a choimhearsnachaibh, tha mi cho dùrachdach ruibh o 'n chùbaid 'sa tha mi ann an coluadar càirdeil; agus ma bheir sibh fainear mi gu bràth. guidheam oirbh thugaibh fainear mi an so. Shaoilinn nach eil neach agaibh uile, na'm biodh m' anam n'ur làmhaibh, nach biodh toileach a theasairginn, ged nach faod mi a ghealltainn gu'n tréigeadh e a pheacadh air mo shon. Innis dhomh a mhisgear, am beil thu cho an-iochdmhor dhomhs' a labhras riut, 's nach leigeadh tu seachad cupan no dhà dibhe na'n saoileadh tu gu'n teasairgeadh sin m' anam o ifrinn? Am b' fhearr leat gu'n loisginn ann an sin gu sìorruidh, na gu'm biodh tu-féin neo-mhisgeach mar dhaoin' eile? Na'm b' fhearr leat sin, nach éigin domh a ràdh, gur uilebheist gun iochd thu, agus nach duine? Na'n tiginn acrach no lomnochd a dh' ionnsaidh do dhoruis, nach dealaicheadh tu ri tuilleadh na cùpan dibhe chum mo theasairginn? Is cinnteach mi gu'n dealaicheadh: na'm bu tearmann do m' anam e. Tha fios agam gu'n cuireadh cuid agaibh sibh-féin ann an cunnart air mo shon. Agus nach gabh sibh os-làimh, air m' iompaidh, dealachadh ri bhur n-ana-miannaibh feòlmhor air sgàth bhur sonais féin? An diùltadh tu deoch a dhuine, a theasairginn m' anma, na'm boidh a thearmann an earbsa ri d' dheagh-ghean? agus nach dean thu sin a shaoradh t-anma féin? Creidibh mi a dhaoine, guidheam oirbh an diùgh cho dùrachdach ar n-*anmannan féin* a theasairginn, 's a ghuidhinn uaibh

tearmann domh féin nam feumainn dol mar dhiol-déirc a dh' ionnsaidh 'ur dorsaibh ga iarraidh. Agus air an aobhar so na'n éisdeadh sibh rium an sin, éisdibh a nise rium. Na'm bu truagh leibh mis' ann an àmhghar, guidheam oirbh gabhaibh truas a nise dhibh-féin. Guidheam oirbh a rithist, mar air mo glùnaibh lùbte éisdibh ri'r Fearsaoraidh, agus pillibh air iompaidh-san, chum 's gu'm bi sibh beò. Sibhs' uil' a bha fo aineolas, fo neo-chùram, agus fo dhànadas gus an diugh; sibhs' uil' a bha bàit' ann an ro-chùram saoghalta, agus nach do chùimhnich Dia, no glòir shìor-ruidh; sibhs' uil' a tha fo thraillealachd d' ur n-ana-miannaibh feòlmhor, do bhiadh, do dheoch agus do shùgradh neo-gheamnaidh: agus sibhs' uile do nach aithne feumalachd na naomhachd, agus nach robh eòlach riamh air obair naomhachaidh an Spioraid Naoimhe 'n 'ur n-anmaibh, agus nach do ghabh ri'r Fear-saoraidh beannaichte le creideamh beò, le iongantas, buidheachas, agus mothachadh da ghràdh, agus nach do mhothaich riamh spéis is mò, no gràdh is laiste do Dhia agus do néimh, na na bha agaibh d' ur suaimhneas feòlmhor, agus do nithibh talmhaidh: guidheam oirbh gu dùrachdach, cha n-ann a mhàin air mo sgàth-sa, no air sgàth 'ur n-anmaibh féin, ach air sgàth an Tighearna, na triallaibh aon latha tuilleadh 'nur ceud slighe; ach amhaireibh air gach taobh, agus glaodhaibh ri Dia, ag iarraidh gràis an iompachaidh, chum 's gu'n nuadh-chruthaichear agus gu'n saorar sibh o na *plàighibh* a tha dlù dhuibh, agus d' am beil sibh *buailteach*. Agus ma ni sibh dad gu bràth air *mo shon*, deònaichibh an achanaich so dhomh,

sibh a *phillibh o 'r droch shlighibh agus a bhi beò ;* Diùltaibh dhomh aon ni a dh' iarras mi gu bràth dhomh-féin, ma dheònaicheas sibh so dhomh. Agus ma dhiùltas sibh so, is coma leam aon ni eil a dh' fhaodas sibh a thoirt seachad. Seadh, mas àill leibh aon ni a dheanamh gu bràth air iarrtas an Tighearn a chruthaich agus a shaor sibh, na diùltaibh so dha: oir ma dhiùltas, is coma leis ciod eile dh' fhaodas sibh a dheònachadh dha. Mas àill leibh gu'm freagair e bhur n-ùrnaighean gu bràth, gu'n deònaich e bhur n-iarrtas, agus gun toir e tearmann duibh aig uair bàis, breitheanais, no ann an àmhghar air bith ; na diùltaibh an achanaich so dha a nis' ann an latha bhur socair. O ! creidibh mi 'dhaoine. Cha-n fhaic sibh bàs agus breitheanais, nèamh agus ifrinn, le 'r sùilibh corporra an uair a bhios iad fad uaibh, air an dòigh air am faic sibh iad an uair a bhios iad dlù dhuibh. An sin cluinnidh sibh leithid na teachdaireachd a chuir mis' an céill duibh, le tuilleadh mosglaidh agus furachais anma.

Seadh, ged nach eil barail cho math agam air gach neach, tha dùil agam gur i rùn cuid agaibh pilleadh a nis' agus a bhi beò : agus gu'm beil sibh ullamh a chuir na ceist sin, a chuir na h-Iudhaich air Peadar, (an uair a bhioradh an cridhe,) ag ràdh " Fhearabh agus a bràithrean ciod a ni sinn?" (Gniomh. ii. 37.) Ciod an dòigh air an làn-iompaichear sinn ? Tha sinn toileach a bhi ùmhal do Dhia na'm b' aithne dhuinn ar dleasanas. Nar leigeadh Dia gu'n diùlt sinn iompachadh, agus gu'n ròghnaich sinn *léir-sgrios,* mar a rinn sinn gus a nis.

Mas e so rùn agus smuaintean 'ur cridhe, faodar a ràdh ruibh mar a thubhairt Dia ri sluagh a thug deagh ghealladh dha, "Is math a thubhairt iad gach ni a labhair iad, O! gu'm biodh an gnè chridhe so annta, gu'm biodh m'eagals' orra, agus gu 'n gleidheadh iad m' àintean uile do ghnà:" (Deut. v. 28, 29.) Is sàr-mhath 'ur rùn-sa, agus O! gu'n robh cridh' annaibh ga chuir an gniomh! agus an dùil gu'n tachair sin, is toileach a sheòlas mi dhuibh ciod a ni sibh; agus sin gu h-aithghearr, a chum 's gur usa dhuibh a chùimhneachadh r'a chur an gnìomh.

*Seòladh* 1. Na'm b' àill leibh a bhi iompaichte agus air 'ur saoradh, gnàthaichibh mòr dìcheall a thuigsinn feum agus fior-nàdur an iompachaidh, c'arson, cò uaidhe, cò dh' innsaidh, agus cò leis, is éigin duibh iompachadh.

Tuigibh ciod an cŏr brònach anns am beil sibh, gu uair 'ur n-iompachaidh, chum 's gu'm faic sibh nach cŏr e anns an tearainte dhuibh còmhnaidh a ghabhail. Tha sibh fo chionta gach peacaidh a chuir sibh riamh an gniomh; fo fhéirg Dhé, agus fo mhallachd an lagha; is tràillean naisgte sibh do'n diabhol, tha sibh saoithreach 'na obair gach làtha an aghaidh an Tighearn; an aghaidh 'ur leas féin, agus math dhaoine eile: tha sibh gu spioradail marbh agus duaichnidh, air bhi dhuibh gun bheatha, gun nàdur agus gun iomhaidh an Tighearna. Tha sibh neo-iomchuidh air obair naomha, cha dean sibh dad a tha fior-thaitneach le Dia. Tha sibh gun ghealladh *gun chinnt* agaibh air tearmann uaidhe, mur pill *sibh.* Tha sibh sìor-bhuailteach d'a cheartas, *gun fhios* agaibh c'uin a spìonar do dh' ifrinn

sibh, ach tha làn-chinnt agaibh gu'n téid sibh am mugha, ma bhàsaicheas sibh anns an staid sin: agus cha deann ni sam bith ach iompachadh ar dion o'n chunnart anns am beil sibh. Cha dean suairceas, leasachadh, no dìcheall is lugha na làn-iompachadh tearaint' ur n anmannan gu bràth. Cùimhnichibh ciod is ciall do 'n truaighe mhi-nàdurrach so, agus mar an ceudn am feum a tha agaibh air iompachadh.

Agus an sin is éigin gu'n tuig sibh ciall an iompachaidh: is ciall da, nuadh chridhe, nuadh rùn agus nuadh chaithe-beatha naomha.

*Ceist.* C'arson is éigin duinn iompachadh?

*Freag.* Chum gach crioch dhiù so a leanas, air am faod sibh ruigheachd.—(1.) Air iompachadh dhuibh, is beò-bhuill do chorp Chriosd sibh, agus bithidh seilbh agaibh ann, ath-nuadhaichear sibh do réir iomhaigh Dhé, sgeadaichear sibh le ghràsaibh uile, beothaichear sibh le beatha nuaidh nèamhaidh, teasairgear sibh o ain-tighearnas an droch-spioraid agus a' pheacaidh, saorar sibh o mhallachd an lagha, gheibh sibh mathanas ann an uile pheacaibh 'ur beatha, gabhaidh Dia ruibh mar a chlann, bheir e comas duibh 'ur n-Athair a ràdh ris le dànadas, agus dol d'a ionnsaidh le ùrnaigh an aimsir teinn agus airc', agus gabhaidh e ruibh mar a gheall e; gheibh sibh an Spiorad Naomh' a ghabhail còmhnaidh annaibh, d' ur naomhachadh agus d'ur seòladh: gheibh sibh co-pàirt ann am bràithreachas, co-chomunn agus ùrnaigh nan naomh': nithear iomchaidh air obair Dhé sibh; saorar sibh o ain-tighearnas peacaidh; *bithidh* sibh mar bheannachadh feumail do'n ionad anns am bi bhur còmhnaidh, agus

gheibh sibh gealladh na beatha so, agus na beatha ta ri teachd. Cha bhi dì ni sam bith oirbh a tha do rìreadh math, agus gheibh sibh neart a ghiùlan 'ur n-àmhgharan feumach; blaisidh sibh ni-eigin do cho-chomunn Dhé anns an Spiorad; gu sònraicht' anns gach òrdugh naomh', anns am beil Dia a' deasachadh cuirm shlàinteil d' ur n-anmaibh; is sibh òighreachan nèimh am feadh a bhios sibh air thalamh; gheibh sibh roi-shealladh do 'n ghlòir shìorruidh le sùil creidimh, agus mar so bithidh sibh beò, agus gheibh, sibh bàs an sìth: agus cha bhi sibh gu bràth cho dìblidh bochd, 's nach bi 'ur sonas ni's mò gu mòr na 'ur truaighe. Nach luachmhor gach beannachadh dhiù sin, a tha ri 'm faighinn anns a' bheatha so féin.—(2.) Agus ann an àm bàis théid 'ur n-anmaibh a dh' ionnsaidh Chriosd, agus ann an latha bhreitheanais fireanaichear agus glòraichear 'ur n-anmannan agus 'ur cuirp, agus cuirear iad ann an seilbh gàirdeachas 'ur Tighearna: agus nithear suas 'ur sonas leis na sòlasaibh sònraichte so:—

1. Nithear coilionta sibh: nithear neo-bhàsmhor 'ur cuirp bhàsmhor, agus cuiridh 'ur truailleachd neo-thruailleachd umpa; cha bhi sibh acrach no pàiteach, sgìth no ea-slan ni's mò: cha bhi aobhar eagail agaibh roimh nàire, roi dhòlas, roi bhàs no roi ifrinn. Làn-shaorar 'ur n-anmaibh o pheacadh, agus làn ullaichear sibh a ghabhail eòlais air Dia, agus a thoirt gràidh agus cliù dha.

2. *Is* obair dhuibh dearcadh air glòir an Fhir-*shaoraidh*, ann an co-chuideachd nèamhaidh nan *naomh*; agus sealladh a ghabhail do ghlòir an

Dé uile-bheannaichte ; ard-chuspair 'ur gràidh a dheanamh dheth-san a ghràdhaich sibh ; agus a mholadh gu sìorruidh.

3. Meadaichidh 'ur glòir, glòir an nuaidh Ierusalem cathair an Dé beò, agus is mò so dhuibh na sòlas aonaranach.

4. Glòraichear am Fear-saoraidh 'n ur glòir-sa, molar a mhòrachd leibh gu sìorruidh, agus is taitneach leis sibh, oir is sibh saothair anma : agus is mò dhuibh so na 'ur glòrachadh féin.

5. Agus glòraichear 'n 'ur glòir-sa mòrachd shìorruidh an Dé bheò : mar a mholar a mhòrachd leibh, mar a cho-pàirticheas e a ghlòir agus a mhathas ruibh, agus mar is taitneach leis sibh, agus coiliontachd oibreach ghlòrmhoir féin ann an glòir an nuaidh-Ierusalem, agus ann an glòir a Mhic shìorruidh.

Faodaidh an diol-deirce is bochda 'n ur measg, so uil' a shealbhachadh gu sìorruidh.

2. Chì sibh c'arson is éigin duibh iompachadh : agus a nis' is éigin duibh a thuigsinn cò uaidh' is éigin duibh iompachadh : agus a dh' aon fhacal, 's éigin duibh iompachadh o bhur féin-spéis fheòlmhor, crioch an t-sluaigh neo-iompaicht' uile. Is éigin duibh iompachadh o ana-miannaibh feòlmhor, leis an àill gu'n toilicheadh sibh iad féin roimh Dhia, na h-ana-mianna sin, a tha 'g 'ur mealladh a chum so a dheanamh. Is éigin duibh iompachadh o'n diabhol, agus o 'n t-saoghal, am biadh leis am meall an t-iasgair cealgach sin 'ur n-anmannan. Agus mar so 's éigin duibh iompachadh o gach peacadh toile is aithne dhuibh.

*3. Is eigin* duibh a thuigsinn cò dh' ionnsaidh is

còir dhuibh iompachadh, eadhon a dh' ionnsaidh Dhé mar 'ur crìoch ; a dh' ionnsaidh Chriosd mar an t-slighe chum an Athar ; a dh' ionnsaidh naomhachd mar an t-sligh' a dh' òrduich Criosd, agus mar so a dh' ionnsaidh feum uile mheadh-onnan nan gràs a thàirg an Tighearna dhuibh mar chòmhnadh.

4. Fa-dheòigh, 's éigin duibh a thuigsinn cò leis is còir dhuibh iompachadh. Eadhon le Criosd, an t-aon Fhear-saoraidh, agus an t-aon Fhear eadar-ghuidhe ? agus leis an Spiorad fhior-ghlan, am Fear-naomhachaidh ; agus leis an fhacal mar inneal iompachaidh an Spioraid ; agus le creideamh agus aithreachas mar na meadh-onnan agus na dleasanais r' an coilionadh air bhur taobh-sa. 'S éigin da so uileadh a bhith.

*Seòladh.* II. Mas àill leibh iompachadh agus a bhi tearuinte, smuaintichibh gu dùrachdach ann an uaigneas ; oir millidh neo-chùram an saoghal. Rachaibh gu tric an uaigneas agus smuaintichibh an sin c'arson a rinneadh sibh ; air a' bheatha a chaith sibh, air an aimsir a chaill sibh, agus air a' pheacadh a chuir sibh an gniomh : smuaintichibh air gradh, fulangas agus iomlanachd Chriosd ; air a' chunnart d' am beil sibh buailt-each ; air dlùthas bàis agus breitheanais duibh ; agus air mòr luach cinnteach an t-sòlais nèamh-aidh ! smuaintichibh air uabhas cinnteach, agus air dòrainn bhith-bhuan ifrinn, agus air sìor-ruidheachd ; smuaintichibh air feumalachd an iompachaidh, agus naomhachd beatha. Maoth-aichibh 'ur n-anmannan le smuaintean mar iad sin.

*Seòladh.* III. Mas àill leibh iompachadh agus a bhi tearuinte, feithibh air facal Dé,

meadhon gnàthaicht' an iompaichadh. Leughaibh no éisdibh na sgriobturan naomha, agus sgrìobhadh diadhaidh eil' a chuireas ruibh an sgriobtur gu tric, agus feithibh air searmonachadh follaiseach an fhacail. Mar a shoillsicheas Dia an saoghal leis a' ghréin, agus nach ann leis féin a mhàin: mar sin iompaichidh agus teasairgidh e an sluagh le 'luchd-teagaisg, oir is iad solus an t-saoghail. (Gniomh. xxvi. 17, 18. Mat. v. 14.) An uair a dh' irioslaich e Pòl gu miorbhuileach, chuir e Ananias d'a ionnsaidh. (Gniomh. ix. 10.) Agus an uair a chuir e aingeal a dh' ionnsaidh Chornelius, dh' iarradh air fios a chuir air Peadar, a dh' innseadh dha ciod bu chòir dha a chreidsinn agus a dheanamh.

*Seòladh.* IV. Cleachdaibh dhuibh féin dol a dh' ionnsaidh Dhé le ùrnaigh dhùrachdaich gu tric. Aidichibh agus deanaibh caoidh air son 'ur beatha a chaidh seachad, agus iarraibh gràs d' ur soillseachadh agus d' ur n' iompachadh. Guidhibh mathanas gach peacaidh a chaidh seachad, agus gu'n toir Dia a Spiorad duibh, a dh' atharachadh 'ur cridh' agus 'ur giùlan, agus d'ur stùradh air a shlighe féin, agus d'ur teasairginn o bhuaireadh. Agus saothraichibh ann an obair an Tighearna gach latha gun sgìos.

*Seòladh.* V. Sguiribh air ball do gach peacadh-toil' is aithne dhuibh, stadaibh agus na triallaibh anns an t-slighe sin ni's mò; na biodh misg oirbh ni's mò, ach seachnaibh fàth agus ionad na mi-chéille. Na mallaichibh, na mionnaichibh, agus na càinibh ni's mò; tilgibh uaibh le gràin 'ur n-ana-miannan agus 'ur sòlasaibh peacach; agus *ma rinn sibh* eacoir air neach, thugaibh co-

leasachadh dha, mar thug Sacheus. Ma chuireas sibh 'ur seanna pheacadh an gniomh a rithist, an ion duibh dùil a bhi agaibh ri beannachadh Dhé air meadhonnan 'ur n-iompachaidh ?

*Seòladh.* VI. Ma bha droch-cuideachd agaibh roimh so, atharraichibh iad air ball, ma dh' fhaodas sibh. Cha n-ann le cùl a chuir ri bhur càirdean dìleas, ach ri bhur còmpanachaibh peacach agus neo-fheumail, agus ceanglaibh sibh-féin ri luchd-eagail an Tighearna, agus iarraibh eòlas uatha air an t-slighe gu nèamh.

*Seòladh.* VII. Thugaibh suas sibh-féin do'n Tighearn' Iosa, léigh 'ur n-anma, chum 's gu'n glan e sibh le fhuil, gu'n naomhaich e sibh le Spiorad, le fhacal, agus le luchd-teagaisg, meadhonnan iompachaidh an Spioraid. Is e Criosd an t-slighe, an fhìrinn agus a' bheatha; agus cha n-eil slighe ri dol chum an Athar ach tre Chriosd. (Eoin. xiv. 1.) "Oir cha n-eil ainm air bith eile fo nèamh tre am faod sinn a bhi air ar tearnadh." (Gniomh. iv. 12.) Air an aobhar sin gabhaibh eòlas air a phearsa agus air a nàdur, tuigibh ciod a rinn, a dh' fhuilig, agus a ni e air bhur son ; agus smuaintichibh cia mar a bhios e làn-diongmhalt a riarachadh 'ur n-uil' uireasbhuidh.

*Seòladh.* VIII. Mas àill leibh da-rìreadh pilleadh agus a bhi beò, deanaibh e gun dàil. Mur àill leibh pilleadh an diugh cha-n àill leibh pilleadh gu bràth. Cuimhnichibh gu'm beil sibh fad na h-ùine so 'n-ur fuil féin ; fo chionta nam *mìle* peacadh, agus fo fhéirg Dhé air an son; *gu'm beil* sibh 'n ur seasamh air bruach ifrinn, *agus gun* ach ceum eadar sibh agus bàs. Agus

am faod neach sam bith ach duine gun chiall a bhi suaimhneach anns a' chunnart so? Air an aobhar sin, mosglaibh, mosglaibh gu grad, agus teichibh le 'r n-anmaibh; mar a theicheadh sibh o thaigh r'a theine os 'ur ceann. O! na'm bu léir dhuibh an sìor-chunnart anns am beil sibh, an call do-labhairt fo 'm beil sibh gach latha, agus cia sona tearuinte dh' fhaodadh sibh a bhi, na'n iompaicheadh sibh, na'm bu léir dhuibh so, cha sheasadh sibh diomhain, ach philleadh sibh air ball. Tha mòran a' dol am mearachd nach pill gun dàil agus gu deònach, an uair a leigear ris daibh gur éigin daibh iompachadh no dol am mugha. Tha 'ur beatha neo-chinnteach gearr; agus ciod an staid anns am bi sibh ma bhàsaicheas sibh gun làn-iompachadh! Dh' fhuirich sibh ro fhada cheana; bha sibh ro fhad a' deanamh eacoir air Dia, fàsaidh am peacadh làidir, agus freumhaichidh e gu teann, mur spìon sibh ás a bhun e gun dàil. Fàsaidh 'ur n-iompachadh ni's cruaidhe agus ni's cunnartaiche, ma chuireas sibh dàil ann; tha mòran agaibh cheana r'a dheanamh, agus air an aobhar sin na cuiribh dàil anns an obair gu léir gu deireadh 'ur n-aimsir, air eagal gu'n tréig Dia sibh, agus gu'n toir e suas dhuibh-féin sibh, agus ma thàrlas so théid sibh am mugha gu sìorruidh.

*Seòladh.* IX. Mas àill leibh pilleadh ri beatha gu bràth, pillibh air ball agus làn-dheònach. Na tairgibh an co-cheangal so a dheanamh ri Criosd, eadhon gu'n roinn sibh 'ur n-anmannan eadar e-féin agus an saoghal, gu'n tréig sibh cuid d' ur peacaibh air iarrtasan; gu'n gleidh sibh *cuid eile* dhiù; agus gu'n cuir sibh uaibh urrad

'sa cheadaicheas 'ur n-ana miannan dhuibh a sheachnadh. Is féin-mhealltaireachd so; oir is eigin duibh cùl a chuir ris gach ni a tha agaibh gu cridheil, deònach air neo cha deisciobuil sibh do Chriosd. (Luc. xiv. 26. 33.) Mur gabh sibh Dia agus sonas mar chrannchur, agus mur leag sibh 'ur n-uile mhaoin gu h-iosal aig casan Chriosd, cha deisciobuil sibh dha. Ach cha-n fhuilear leibh crannchur do nithibh matha talmh-aidh, oir cha leòir leibh Dia agus glòir shìor-ruidh, agus is diomhain a bhi 'g an tairgse dhuibh mar shonas coilionta. Cia cràbhach air bith sibh 'n-ur barailibh féin, gidheadh mur eil agaibh do 'n chràbhadh ach trei-dhireas, soirbh-eachadh sòlas, agus tearmann feòlmhor, na earb-aibh 'ur sonas riù, oir a dh'aindeoin cho taitneach 'sa tha iad so leibh, tha iad gu einnteach, cho dòrainneach bàsmhor ri aindiadhachd fholl-aiseach, ged' a tha'n dreach beagan ni's fearr.

*Seòladh* X. Mas àill leibh pilleadh agus a bhi beò, iompaichibh gu deònach agus na gabhaibh ùin fhada g' ur comhairleachadh, mar ann an gnothach amharasach. Na bithibh iomluath, mar dhaoin a tha neo-chinnteach an e Dia no 'n fheòil, uachdaran is fearr; an e nèamh, no ifrinn ceann-uighe is fearr; an e am peacadh, no naomhachd caithe-beatha is fearr. Ach cuiribh uaibh 'ur seann ana-miannan feòlmhor, agus ròghnaichibh leasachadh beatha air ball, agus le rùn suidhicht anma: na bitheadh aon rùn agaibh an diugh agus rùn eil am maireach; *ach thugaibh* litir-dhealachaidh do'n t-saoghal *uile; agus* le làn-rùn thugaibh suas sibh-féin *agus* gach ni a tha agaibh do Dhia. A nis air

cluinntinn, no air leughadh so dhuibh, ròghnaichibh leas bhur n-anma, mu'n caidil sibh òidhch' eile, agus mu'n gluais sibh ás an àite so. Mu'm bi cothrom aig an diabhol 'ur fuadachadh leis, ròghnaichibh iompachadh. Oir cha phill sibh gu bràth, gus an ròghnaich sibh pilleadh, le làn-rùn agus dian-thogradh gun chaochla.

A nise rinn mise mo dhìcheall anns an obair so, chum 's gu 'n iompaich sibh air iarrtas Dé, agus gu'm bi sibh beò. Ach ciod a' bhuil a bhios air mo shaothair cha-n aithne dhomh. Chuir mi sìol air iarrtas Dé, ach cha-n urrainn mi toirt air fàs. Cha-n fhaod mi dol ni's faide le m' theachdaireachd; cha-n urraim mi a sparradh 'n 'ur cridheachaibh, no thoirt oirr' oibreachadh annta; Cha-n fhaod mi bhur n-obair féin a dheanamh air bhur son, eadhon, a thoirt oirbh aoidheachd a thoirt do m' theachdaireachd, no smuainteachadh oirre: ni mò is urra mi obair Dhé a dheanamh, eadhon, 'ur cridheachan fhosgladh a chum aoidheachd a thoirt dh'i; no sealladh sùl a thoirt duibh air flaitheas na glòire, no air ifrinn na dòrainn, no maoth chridhe nuadh a thoirt dhuibh. Na'm b' aithne dhomh tuilleadh a dheanamh chum bhur n-iompachadh, is dòigh leam gun deanainn e gu deònach.

Ach, O! Athair chaoimh nan uile Spiorad, mhionnaich thu mar is beò thu, nach taitneach leat bàs nan aingidh, ach gur ròghnaiche leat gu'm pilleadh, agus gu'm bitheadh iad beò; na diùlt do bheannachadh do gach iompaidh agus seòladh dhiù so, agus na ceadaich do d' nàimhdibh *buaidh chaithream* a dheanamh ann ad làthair; *na leig do* mhealltair mòr an anma làmh-an-

uachdar fhaighinn air do Mhac, air do Spiorad, no air t' fhacal. Amhairc le tiom-chridhe air gach peacach truagh neo-iompaichte leis nach truagh e-féin, agus nach iarr còmhnadh. Faiceadh an dall, cluinneadh am bodhar, agus mosgladh am marbh air t' iarrtas ; agus na leig le peacadh no le bàs cuir 'na t' aghaidh. Dùisg an neo-chùramach, fuasgail gach iomacheist, socraich an duine udalach, agus sileadh sùilean gach peacaich a leughas na briathran so le deuraibh frasach an aithreachais, aisig an ciall daibh agus pill ri d' Mhac iad mu'n iomain am peacadh iad a chum dòrainn. Ma labhras tus' am facal bithidh buil air mo shaothair-sa a thearnadh mhòran annmannan chum an gàirdeachas bith-bhuan, agus do ghlòir shìorruidh féin, *Amen.*

A' CHRÌOCH.

*Dùnéideann clò-bhuailte le Iain Mac-Thòmais.*

